# COIR MHOR A CHRIOSDUIDH:

## ANN DA EARRAIN.

I. D'FHEUCHAINN mu CHOIR SHLAINTEIL ann CRIOSD.
II. An DOIGH chum ruigheachd air.

---

Eadar-theangaicht' o Bheurla
UILLIAM GHUTHRIE,

Le P. MAC-PHARLAIN,
Maighſtir-Sgoile ſan APPUIN.

---

2 PEAD. i. 10. " Uime ſin, a bhráithre,
" deanaibhs' an tuille díchill chum bhur
" gairm 's bhur taghadh a dheanamh
" cinnteach."

2 COR. xiii. 5. " Ceaſnuichibh ſibh fein,
" a'bheil ſibh ſa chreidimh; nach aith-
" ne dhuibh ſibh fein, gu bheil IOSA
" CRIOSD annaibh, mu'r daoine mi-
" dhiadhui' ſibh?"

LAOIDH-SHOL. vi. 3. " 'S le m' ghrádh
" miſe, agus 's leamſa mo ghrádh."

San EAGLAIS-BHRIC:
Clo'-bhuailte le P. MAIR. Agus r'an reic le
IAIN GILLIES, Leabhar-reiceadar ann am PEAIRT.

M.DCC.LXXXIII.

A N

# CLAR-INNSIDH.



## EARRAN I.

## EARRAN II.



* Objections

# COIR MHOR A CHRIOSDUIDH.

## AN ROIMH-RADH.

O'N a tha na h urrad shluaigh, a' caitheadh am beatha fúi' na h órduighibh, a' gabhail os laimh gu bheil cóir áraid ac' air CRIOSD, 's air a dheadh-ghean 's air a shlainte, gun bharantas sam bith ac' air a chúis, mar tha é soilleir o Mhat. vii. 22, 23. " Their móran riumsa " 'san lá ud, A THIGHEARN', a THIGHEARNA, nach d' rinn sinn fai'doireachd a' t " ainmse? 's a' t ainmse nach do thilg sinn " amach deamhain? 's a' t ainmse nach " d' rinn sinn ioma miorbhuile? 'S ann sin " aidmhichi mise os n áird dhoibh, Cha b' aithne " dhamh riamh sibh: imichibh uam a luchd " dheanamh na h eacorach," Mat. xxv. 11, 12. " Ann diaigh sin thainig na h óighean eile, a'g " radh, A THIGHEARNA, a THIGHEARNA, " fosgail dhuinne. Ach fhreagair easan agus " thuirt sé Gu deimhin tha mi 'g rádh ruibh, " ni bheil eolas agam oirbh." Luc. xiii. 24. " Deanuibh spairn chruaidh gu dol a stigh air

" a'gheata chumhann: oir tha mi 'g rádh ruibh,
" gun iarr móran dol a ſligh, agus cha 'n urradh
" iad." Agus do bhri' gu bheil deadh ſtéigh aig móran air cóir agradh air CRIOSD, nach 'eil air an daighneach ann dóchas r'a dheadh-ghean, ach a tha fantuinn ain-eolach air a chúis, gun cho'-fhurtachd, gun ſólas, ann iom-chomhairle mu thimchioll an diadhachd fein, 's a' labhairt ro-bheagan chum diadhachd a chliuthacha do dhaoin' eile, gu sonruicht' ann ám an teinn agus an cruaidh-chais: Labhrui mi cáil-eigin mu thimchioll an dá ni is ro fheumaile. 'S é a cheud ni dhiu', An doigh air a' mothaich duin' a' bheil cóir fhior ſhonraicht' aig air CRIOSD, 's co dhiu tha na nach 'eil é 'g agradh cóir cheart air fábhar agus air ſlainte DHE? 'S é an ni eile mu bheil mi ri labhairt, Ma 's é 's gu 'm bi duine gaoirid air a rún ann ſan d'fheuchainn roi'-ainmichte, ciod an cúrs' a ghabhas é chum cáirdeas agus ſlainte DHE a dheanamh cinnteach dhá fein?

EARRAN

# EARRAN I.

## D'fheuchainn mu chóir shlàinteil ann CRIOSD.

Cionnas a thuigeas duine ma tha cóir 'fhior áraid aig' air CRIOSD? 's co dhiu tha na dh'fhaodas é cóir cheart agradh air deadh-ghean agus slainte DHE?

## CAIB. I.

*Faodar dearbh-chinnt fhaotainn mu chóir duine ann CRIOSD 's is cúis anbharra cud-thromach é, agus sann le sgriobtuir a bhios a chúis air a soilleireacha.*

M'AN labhair sinn mu thimchioll na ceiste, cuiridh sinn sios nithe áraid gu slighe ullacha fa chomhair an fhreagraidh.

Air tús, Gum faodar cóir duine air CRIOSD no a staid ghrásmhor a thuigsinn, agus sin le barrachd cinnte na tha móran am barail; seadh, agus tha é ni's usa ruigheachd air eolas mu thimchioll na tha móran daoin' a' meas: oir, cha 'n é amháin gun d' aithn' DIA na trócair do dhaoine fios fhaotainn air an cóir ann-san, mar ni air am faodar ruigheachd, 2 Cor. xiii. 5. "Ceasnuichibh sibh fein, a' bheil sibh sa chreid-" imh, &c." 2 Pead. i. 10. "Deanaibh di-

"cheall

" cheall chum bhur gairm 's bhur taghadh a dheanamh cinnteach, &c." Ach ráinig móran do na naoimh air dearbha foillcir mu'n còir air CRIOSD, 's air DIA mar an DIA fein. Cia minic a tha iad a'g radh an DIA 's an cuibhrionn ris? 's cia lán-dearbhta bha Pól, " nach faodadh " ni air bith eadar-fgarachduin o ghrádh DHE?" Air an aobhar fin faodar ruigheachd air dearbh-chinnte mu ftaid ghráfmhor duine.

Agus cha fmuainte faoin na barail gun bhunachar, an dearbh-chinnte fo air am faodar ruigheachd, ach tha é ro-chinnteach: " Gun teagamh " 's tu ar n Athair," ars' am fáidh ann ainm na h eaglais, Ifa. lxiii. 16. Tha é dearbh-fhoilleir air a mhodh fo, 1. Cha 'n fhaod gur barail fhaoin, ach eolas ro-chinnteach, an ni fin a bheir mór cho'-fhurtachd do dhuine riafond' ann fna cruai'-chais is mó: ach 's amhuil a ni fo, 1 Sam. xxx. 6. " 'N uair a labhair am " pobull mu Dhaibhi a chlocha', thug fé mif-" neach dha fein ann fan TIGHEARNA a " DHIA," Salm iii. 6. Tha é 'g radh ann fin, " Nach bi eagal air roimh dheich míle a dh'éir-" gheas 'na aghai." Coimeas na briathra fin ri rann 3. do'n t Salm fin: " Ach tha thufa " O THIGHEARN', a'd' fgéith dhamh; mo " ghlóir, agus fear togail fuas mo chinn," Salm xxvii. 1, 3. " 'S é 'n TIGHEARNA mo " fholus, agus mo fhlainte; cia chuireas eagal " orm? 'S é neart mo bheatha DIA nan dúl; " cia chuireas faitchios fú'm? Ge d' a champ-" aich armailt a' m' aghai, cha bhi eagal air " mo chridhe: ge d' a dh' éireadh coga' fuas

" a'm' aghaidh, ann ſo bithidh mi muinighin-
" neach." 2. 'S eolas cinnteach air ni, a bheir
air * ceannuiche glic gach ni bhios aige a reic,
chum 's gu'n gleidheadh é ſabhailt' é ; a bheir
air duine a bheatha, a chlann, fhearann a threig-
ſinn, agus milleadh a mhaoin fhulang le luath-
ghair: ach 's amhuil a ni ſo, Mat. xiii. 44.
Marc. x. 28, 29. Eabh. x. 34. Rom. v. 3.
Gniomh. v. 41. 3. 'S eigin gur eolas ro chinn-
teach, 's nach faoin bharail air an cuir duine gu
deoineach agus gu ſaor anam ann cunnart, 'n uair
tha é 'toirt ceum a ſtigh do ſhiorrui'eachd leis
an fhocal ſo 'na bheul, " 'S é ſo m' uile mhi-
" ann ;" ach 's amhuil an t eolas a tha 'n ſo,
1 Sam. xxiii. 5.

Agus a rithiſt, ni h é amháin gum faod duine
diadhui tighinn a dh' ionnſuidh eolas cinnteach
mu ſtaid ghráſmhor, ach tha é ni's uſa fhaotainn
na tha móran a' breithneacha : oir abair, ni a
dhearbhar ann diaigh ſo, gu 'm faod duin' eolas
fhaghail air obair ghráſmhor Spiorad DHE ann
fein ; mu riaſonaicheas é gu ſoilleir uaithe ſin,
's eigin dá a chóir air CRIOSD aideacha, mar
áicheun é fírinn ſhoilleir an ſgriobtuir. Cha
laimhſich mi ach a h aon ann ſo, do bhri' gu
bheil ſinn ri labhairt ni's mionaidich air a chúis
ſo ann diaigh laimhe. Faodai duine diadhui
riaſonachadh air a mhodh ſo, Ge b' é ghabhas
ri CRIOSD, tha iad gu ceart-bhreitheach air a'
meas 'nan cloinn do DHIA n' an grás, Eoin i. 12.
" Ach a mheud 's a ghabh ris, thug ſe dhoibh
" cumhachd a bhi 'n an cloinn do DHIA :" ach

* marſonda, fear-malairt.

ghabh mise ri CRIOSD air gach aon doigh a tha 'm focal ann sin a' ciallachadh; oir tha mi lán-toilichte le * innleachd na slainte trid JOSA CRIOSD an Slanui'-fhear, tha mi 'g aontacha leis na cúmhnantan, 's é beatha tairgse CHRIOSD agam 'na uil' oifigibh, mar Righ chum riaghladh os mo cheann, mar Shagart a dh' ofrail iobairt 's a dh' eadar-ghuidhe as mo leith, mar Fháidh chum mo theagasg; tha mi taosgadh amach mo chridhe air a shon agus d'a ionnsui, ga m' shochracha fein air mar is urrain mi: ciod tuille dh' fhaodas bhi air a chiallucha leis an fhocal *Gabhail?* Uime sin faodai mi a'radh is aideacha le deadh bharantas gu soilleir neo-mhearachdach. Faodai mi gu ceart-bhreitheach mi fein a mheas mar aon do chloinn an DIA uile-bheannuicht', a reir an sgriobtuir roi'-ainmichte do nach cóm... fáillneacha.

'S é 'n dara ni tha r'a chuir sios roi'-laimh, Gur cúis ro-chud-thromach fheumail duin' a bhi air mhodh slainteil ann cúmhnanta ri DIA, " 's é " sin a bheatha," Deut. xxxii. 47. 'S gidheadh, 's ro thearc iadsan aig a' bheil na idir a tha 'g iarrui cóir shlainteil ann sa chúmhnanta, 's tha móran gu 'h ei-céillidh amaideach am barail gu bheil a shamhuil sin do chóir aca gun steigh laidir air bith, no idir gné bharantais air a chúis. Mat. vii. 14. " 'S tearc an aitim a tha 'g amas " air an t slighe chumhann, no a tha 'g imeachd " innte." Bu chóir dha so daoin' a mhosgladh a' marbh chadal a pheacai, gu bhi ro dhúrachdcah mu thimchioll na cúise, 's o'n a tha é 'na ni cho

* meadhon.

cho ro fheumail a bhi air mhodh ſlainteil ann JOSA CRIOSD; 's air ſon nach 'eil iad ach ro theare a dh' fhaodas cóir cheart agradh air: 's gidheadh tha móran ann barail amaidich gu bheil aca lán chóir air, a tha air a' mealla le dóchas cealgach mar bha na h óighean amaideach, Mat. xxv.

'S é 'n treas ni gu bhi air a chuir ſios roimhlaimh, Gur eigin do dhaoin' a chuir rompa gun dearbh iad an cóir air CRIOSD leis an ſgriobtuir, ni is é focal neo-mhearachdach an DIA ſhiorruith. 'S é 'n Spiorad a' labhairt ſan ſgriobtuir, britheamh nan uile chonnſpuid, Iſa. viii. 20. "Do 'n reachd agus do 'n fhianuis; "mar labhair iad a reir an fhocail ſo, 's ann "do bhri' nach 'eil ſolus ionnta;" agus air an ni ſo mar an ceudna, Co dhiu tha, no nach 'eil duine air mhodh ſlainteil ann cúmhnanta ri DIA? Uime ſin na deanaibh ſanoid air DIA 'n uair a tha ſibh mar gu 'm b'ann ri mion rannſucha mu thimchioll a ſhamhuil ſin do ni. Ma dhearbhas ſinn o ſgriobtuir, ni is é an riaghailt neo'-mhearachdach, gu bheil ſibh ann ſtaid n'an grás, 's gu bheil ſibh air mhodh ſlainteil ann cúmhnanta ri DIA, ann ſin cuiribh roimhibh an urrad ſo aid'eacha, 's a bhi lán-toilichte leis: 's ma bhios atharracha ſo ſoilleir, thigeadh crioch air a chonnſpuid, air neo cha 'n 'eil ſibh ach ri ſanoid air an Uile-chumhachdach, 's mar ſin "bithidh bhur cuibhrichean air an deanamh "laidir," Iſa. xxviii. 22. oir, "cha 'n fhaod "lide d'a fhocal fáillneacha," Mat. v. 18. Air an aobhar ſin iarraibh ſábh-ſhúl air CRIOSD

chum

chum nithe a bhreithneach a reir 's mar tha focal DIA a'nochdadh a tha iad.



## C A I B. II.

*Aobhair mu bheil cho beag a' teachd gu eolas soilleir air an cóir air CRIOSD.*

'S E 'n ceathramh ni gu bhi air a chuir fios roi'-laimh, Ge d' a tha cúis cóir duine air CRIOSD 'na ni cho ro chud-thromach, agus an doigh chum eolas fhaotainn air a chúis air a chuir m' ar coinnibh gu ro fhoilleir fna fgriobtuiribh; gidheadh 's tearc iadfan a tha ruigheachd air mion eolas air a chúis. 'S a chum 's nach d' thuga' fo mi-mhifneach do neach air bith gun oirp theann a thoirt air, bheir mi fainear beagan do dh' aobhair áraid aig a' bheil a choire, gu bheil cho beag a' teachd chum eolas foilleir air an cóir; ni mar an ceudna dh' ullaicheas an t flighe fa chomhair an ni tha gu bhi air a labhairt ann diaigh fo.

'S é cheud ni tha bacadh móran o eolas fhaghail air an cóir air CRIOSD, gu bheil iad aineolach air cuid eigin do chinn áraid a chreidimh.

1. Gu 'm b' é faor ghrádh ann uchd DHE, 's nach b' é ni fam bith bha ann fan duin', a bhrofnuich é gu Slanui'-ear a chuir a cho'-lionadh obair na faorfa: Eoin. iii. 16. " Mar fin ghrádh-" aich DIA an faoghal cho mór, 's gun d'thug " é aon ghin Mhic fein." Tha daoine do ghná a'g iarrui fléigh eigin ionnta fein chum a chúis fin

ſin a thoirt gu crich, a tha gan treórach air falbh o ſmuaintibh árd agus freagarrach a bhi ac' air ceud thobar agus toiſeach cúmhnanta fabharrach an DE uile bheannuichte d'a phobull, aig nach 'eil riaſan, aobhar na toiiltinneas air bith annain fein ; air chor 's nach urrain iad tighinn a dh' ionnſuidh eolas ſoilleir air an cóir, gus an caochail iad gu tur am beachd man chúis.

2. Tha iad ain-eolach air cionnas a tha 'n grádh ſin 'ga nochda fein air mhodh éifeachdach do chridhe duine, air chor 's gum bi ſtéigh aige chum cóir agradh air. 'S bitheanta leis a-ghrádh ſin gun leig é air tús ris do dhuine a ſtaid bhreóite neo-iomlan ann fein, a thaobh peacaidh agus truailli'eachd a' ſalachadh an duine gu h iomlan, 's gach aon ni a th' ann ris am faodar fíreantachd a ghairm, " tha iad ſin " uile 'n an calldach agus 'nan aolach," Phil. iii. 6, 7, 8. 2. Tha é foillſeacha CHRIOSD mar an t ionmhas iomlan a ſháſuicheas thair gach ni eile ; " Tha'n duin' a' faghail ionmhais, " air ſon a' bheil é le gáirdeachas a' reic gach " ni tha aige, &c." Mat. xiii. 44, 46. 3. Tha é rúnach a chridhe gu h iomlan, 's a' toirt air dlúthacha ris an DIA bheo ann ſna h órduighibh, Salm lxv. 4. " 'S beannuicht' an duine tha thus' " a' roighneacha, 's a' broſnucha chum teachd " am fogus dhuit, chum 's gu'n gabh é cómh-" nuidh a' d' chúirtibh-ſe." 'S tha é toirt air do chridhe feitheadh air, agus airſin amháin, Salm lxii. 5. " O m' anam, feith thuſa amháin ri " DIA." Mar ſo air do ſhiol DHIA bhi air a chur ſa chridhe, agus CRIOSD air a dhealbh

ann,

ann, Gal. iv. 19. tha 'n cridhe air atharracha 's air a dheanamh nuadh ann ſan obair roi'-ainmichte, Eſec. xxxvi. 26. agus tha lagh DHIA ann ſa chaochla ſin air a chlo'-bhualadh air a chridhe air chor, Ier. xxxi. 33. 's gu bheil an t iomlan do chuing CHRIOSD air a chliuthacha do 'n duine, Rom. vii. 12, 16. "Tha 'n lagh "uil' air a mheas maith, naomh, ceart, agus "ſpioradail." Air ſo uile, tha gniomhartha do nuadh bheatha a' ſruthadh amach o'n cheud-thús beatha ſin, Gal. v. 6. "Tha creidimh a'g "oibreacha tre ghrádh;" Rom. vi. 18, 22. agus tha 'n duin' a' fas "'na ſheirbheiſeach do "dh'fhíreantachd, agus do DHIA;" ni tha gu ſonruichte ſoilleir ann an nádur ſpioradail aodhraidh, Eoin iv. 24. Rom. vii. 6. ann ſin tha daoin' "a'toirt ſeirbheis do DHIA ann ſpiorad, "'s ann am fírinn; agus ann nuadhachd an "ſpioraid, 's ni h ann an ſeanndachd na lit-"reach;" 's ann an caomhalachd ann ſgach gné chaithe-beatha: ann ſin tha 'n duine "ga "ghnáthacha fein, cionnas a choimhdeas é "coguis neo-lochdach a thaobh DHE, 's a "thaobh dhaoine," Gniomh. xxiv. 16. Anois' tha grádh DHIA air a mhodh ſo 'ga nochda fein do dhuine, 's a'g oibreach air, air chor 's gu bheil ſléigh aige chum cáil-eigin do dheadh chói agradh air; air chor 's gum faod é gu ceart bhreitheach a ſmuainteacha, gu bheil ſuim aig ghrádh ſin a chuir Slanui'-ear iochdmhor tróc aireach a dh' ionnſuidh an t ſaoghail, d' ſhamhuil-ſin do dhuine a mhothaich gun deac na nithe ſin a cho'-chur ris fein. Gu cinnteac

th

tha ain-eolas ann sa chúis so a' cumail moran air an ais o eolas fhaotainn mu'n cóir air CRIOSD; oir mar 'eil fios aig aon cior[illegible]s a dh' oibricheas DIA air duine, air dhoigh 's gu 'm faod é gu fior neo-mhearachdach cóir agradh air a ghrádh, a bha ann o 'n uile bhith-bhuantachd, theid é cian air seachran san dorchadas, 's cha d' thig é chum eolas air achóir ann-san.

3. Tha móran daoine mar an ceudna ain-eolach air so, Gur é DIA amháin dóchas a pho-[illegible]uill: theirear " dóchas Israel ris," Jer. xiv. 8. Ge d' a tha buaidhean nádurra 'nan dearbhadh air so, gidheadh, 's é creidimh, sochcrach a chridhe air an DIA shiorruith mar lán bhean-[illegible]ucha 's mar chuibhrionn a sháfuicheas, 1 Pead. [illegible]. 21. " 'S eigin gur ann an DIA bhios creidimh " agus muinghin;" 's an t aon chúmhnanta fior bheir seachad cóir air beannachaibh slainteil a [illegible]ho'-cheangail, Rom. iv. 5. " Dha-san nach " oibrich, ach ata creidsinn——measar a chreid-" imh mar fhíreantachd." Gun amharus ma [illegible]habhas aon neach do dhánadas san áite so, 's [illegible]a thionndas é grás gu macnus, 's mealltoir-[illegible]achd ro mhór so; o'n a tha trócair maille ris, [illegible]ir chúmhnant 's gun oibrich é eagal ann, [illegible]alm cxxx. 4. Seadh, 's gann a dh' fhaodas [illegible]each sam bith a mhothaich an dearbha so air [illegible]rádh air a cho'-chur ris fein, sgáil a dheanamh [illegible]'n chúmhnant air son saorsa peacai, gun tomh-eigin do ghleachd spioradail; ann san t seadh " cha 'n 'eil casan a ghinear o DHIA a 'peacacha," 's cha 'n fhac " an neach sin a tha peacacha mar so DIA," 1 Eoin iii. 6, 9.

Tha

Tha mi 'g rádh, Gur é DIA muinighin a phobuill, 's ni h é an naomhachd fein. Ma tha 'n rún gu neo-chealgach, 's ma tha iad gu dúrachdach a' gabhail fadail gu bhi cosmhuil ris, cha chóir do dh' ioma fáillneadh agus mearachd an dóchus 's am muinighin anmhunnachadh; oir tha 'n dóchas ann-san nach caochail, Mal. iii. 6. " 'S ma pheacaicheas neach air bith, tha Fear-tagraidh " aige," 1 Eoin ii. 1. Anois,' 'n uair tha daoin' a'cuir an dóchais ann an ni air bith eile a bharrachd air an TIGHEARNA DIA, cha'n iongantach ge d' a raibh iad air an cumail ann staid amharusaich, do reir atharrach an ni d'a bheil iad a' deanamh steigh an dóchais, do bhri nach 'eil iad a' toirt do DHIA a ghlóir is cubhai da ainm, 's nach d'thoir é seachad do neach eile: coimeas Salm ix. 10. " Cuiridh an aitim sin aig " a'bheil eolas air t ainm an dóchas ionnad;" ri Isa. xlii. 8. " Cha tabhair mi mo ghlóir do " neach eile, 's mis' an TIGHEARNA, 's é sin " m'ainm."

4. Tha móran ain-eolach air doighibh agus tomhas eug-samhuil do dh' oibreacha DHE air a phobull, 's tha so gu ro mhór a' toirt dubhai air an eolas mu 'n cóir air CRIOSD. Tha 'n t ain-eolas so gu sonraicht' a' co'-sheasamh ann sna tri chinn so a leanas.

Air tús, Tha iad ain-eolach air doighibh' air tomhas eug-samhuil an lagh-obair sin, a th buntuinn gu bitheanta ri daoine, 's air na seoluibh eug-samhuil air a' bheil an TIGHEARNA DIA an toiseach a'toirt sluaigh a dh'ionnsu CHRIOSD an Slanui'-ear. Cha 'n 'eil iad a

toin

toirt fainear nach deachai fear coimhead a phrio-ſuin a chumail aon uair fui' dhaorſa, Gniomh. xvi. Chaidh Pól a chumail ann teagamh tri laithe, Gniomh. ix. Cha raibh Saccheus air a chumail ann amharus aon mhionaid, Luc. xix. 2. Tha iad ain-eolach, gu h áraid cha 'n 'eil iad a' toirt fainear, nach ionann tomhas do naomhachd a tha ann ſna naoimh fein; oir tha cuid eigin aig a' bheil é follaiſeach ann láthair dhaoine, agus tha cuid eile dhiu aig nach 'eil é mar ſin. Tha cuid do dhaoin' ann a tha ro neo-choireach ſaor o pheacaibh ro an-trom, a tha fágail an aidmheil ro ſgiamhach mhaiſeach, mar bha Job, Job i. agus Sacharias, Luc. i. tha é air a'radh gun raibh na daoine ſo "foirfe agus firinneach, air an raibh eagal DE, "'s a ſeachnadh uile; firinneach am fianais "DHE, a'gluaſad ann uil' aitheantaibh agus "órduighibh an TIGHEARNA, gu neo-lochdach:" bha daoin' eile buailteach do pheacaibh ro ghráineil ann-trom, mar bha Solamh, Aſa, &c. 3. Tha iad ain-eolach air co'-chomunn fa leith gnúis DHE, agus air dearbhadh a láthaireachd. Tha cuid a'g imeachd gu bitheant, ann ſolus gnúis an DIA ſhiorruith, 's ann co'-chomunn mothachail maille ris, mar bha Daibhi; tha dream eile, "ré am beatha air an cumail "fui' dhaorſa trid eagail a' bháis," Eabh. ii. 15. Gu cinnteach tha ain-eolas air na doighibh eugſamhuil leis a' bheil TIGHEARNA nam feart a'g oibreach air a phobull, a' cuir dubhar ro mhor air an eolas mu'n cóir air CRIOSD, 'n uair tha iad do ghná a'cumail DHE ri aon doigh oibreacha, ni nach 'eil é idir a' leantuinn, mar a nochd inn 's na h eiſimpleiribh a chaidh ainmeacha cheana.

'S é 'n dara ni tha cumail dhaoin' ann dorchadas mu thimchioll ann cóir air CRIOSD, Gu bheil ni-na ni eigin eile, ann fa bheil an cridhe gan ćiteadh, ann feadh eigin, do bhri' gu bheil iad a' buntuinn gu meallltach cealgach ri DIA. Cha 'n 'eil é coltach gun d'thig a mhuinntir fin gu foilleireachd mu thimchioll an cóir air a bheatha mhaireannaich, aig a' bheil an cridhe gan ćiteadh air fon bhi cumail fuas ceannairc áraidh ann aghai 'n TIGHEARNA DIA le 'm fios, leis nach leig iad falbh, ni mó tha iad a' gnáthacha na meadhonan a dh'órduich DIA chum an faoradh uaithe: cha mhó a dh'fhaodas a mhuinntir fin tighinn chum lán colas mu'n cóir, a tha deanamh dearmad air dleafnas fonruicht' eigin a tha air áithne dhoibh a chuir ann gniomh; tha iad fin mar an ceudna, ann feadh eigin, air an díte le 'n-cridhe fein, mar bha a mhuinntir man do labhra roimhe; agus tha é duilich dhoibh teachd chum eolas foilleir air an ftaid am fad 's a bhuanaicheas iad fan ftaid fin. 1 Eoin iii. 21. "Mar dít ar cridhe finn, tha dánachd againn a "thaobh DHE." Tha é air a ghabhail as laimh ann fin, gu bheil cridhe duin' a tha 'g a dhíte a' deanamh do reir fin a dhóchas a thaobh DHE gun bhladh.

Cha 'n 'eil mi 'g áicheadh nach faod daoin', air deadh ftéigh, cóir agradh air CRIOSD, 'n uair tha aingi'eachd a' faotainn buaidh orra, Salm lxv. 3. "Tha mo fheachrain ann uachdar orm, "mu dhéimhin ar n eafontais, glanai' tus iad air "falbh," Rom. vii. 23, 24, 25. "Tha mi faicinn "lagh 'eil' a'm' bhallaibh, a' cogadh ann aghai "lagh m' inntin, 's ga m' thoirt am bruid do lagh "a pheacaidh, a tha ann am bhuill. Och is duine

"truagh

" truagh mi! co ſhaoras mi o chorp a bhàis ſo?
" Tha mi toirt buidheachas do DHIA, tre JOSA
" CRIOSD, ar TIGHEARNA. Uime ſin, tha
" miſe fein leis an inntin a' deanamh ſeirbhis do
" lagh DHE; ach leis an fheoil do lagh a pheacaidh."
Ach tha é ro dheachdair fhaotainn, ma dh' fhaod-
ar idir ruigheachd air ſoilleireachd man chùis, 'n
uair tha 'n cridhe a' buntuinn gu cealgach ri DIA,
's a' toirt caidreamh do cheilg ſhonraichte le fios;
air an aobhar ſin glanadh daoin' iad fein o 'n cheilg
ſhonraichte ſin air a' bheil iad tuill' is eolach. 'S é
ſin an ni tha ga 'n coinneachadh, a' cuir ſtad air
am muinighin 's air comas teachd am fogus do
DHIA gach uair bu mhiann leo dlúthacha ris; faic
Breith. x. 10,—13. tha iodhal-aodhrai a phobuill
air a maoitheadh orra leis an TIGHEARNA, 's
chuir é cúl r' an iartas air an ſon. 'S é ſin an ni
tha tarruing air falbh a chridhe air tús ſa mhadain,
agus fa dheireadh ſan oi'che, mar " ámhuinn air
" a teaſacha ſan oi'che, 's a loiſgeas mar theine
" laſurra ſa mhadain," air a labhairt mu na h
aingidh, Hoſ. vii. 6. 's a' togail an ſmuaintibh gu
minic air an leabai; mar tha é air a'radh mu chuid
eigin, Salm xxxvi. 4. " Tha é dealbh aimhleas air
" a leabuidh, &c." an ni ſin a tha gu bitheant'
a' toirt a chridhe air falbh ann ám dleaſnais chrábh-
ach, agus tha 'n ſpioraid air am beothacha le bhi
cuimhneach air, ni 's mó na le bhi cuimhneach
air an DIA a chruthaich iad, air chor 's gu bheil
an " cridhe ann tóir air ni-eigin ro-ghráineil,"
Eſec. xi. 21. an ni ſin a tha cuir ann aghai dhaoine
'n uair bu mhiann leo greim a dheanamh air a
ghealladh, mar tha DIA a' maoitheadh am peacaidh
orra-ſan a tha gabhail gnothach r'a chúmhnant,
Salm l. 16, 17. " Ciod do ghnothach ri m' reachdſa

" chuir

" chuir ann céill, no gu 'n gabhadh tu mo chúmh-
" nant ann a'd' bheul, &c.?" 'S é ſin an ni tha bacadh eolais air ſtaid ghráſmhor; cuiribh uaibh a 'n [illegible] agus bithidh é ni 's uſa' dhuibh ruigheachd [illegible]ſan chinnte mu chóir air CRIOSD.

'S é 'n treas ni tha bacadh eolas mu chóir air CRIOSD, ſpiorad lúndaireachd, agus dearmad neo-chúramach ann am móran: tha iad a'gearan nach 'eil fhios ac' a'bheil no nach 'eil iad ann CRIOSD: ach, mar is tearc iadſan atha 'g oirpeacha bhi ann; 's co beag a chuireas do dhragh orra fein fheuchainn a'bheil iad ann. 'S obair agus gnothach ſo nach urrain daoin' a dheanamh 'n an codal, 2 Cor. xiii. 5. " Ceaſnuichibh ſibh " fein, a' bheil ſibh ſa chreidimh; dearbhaibh ſibh " fein: nach aithne dhuibh ſibh fein? &c." Tha na briathran cug-ſamhuil tha air an gnáthach ann ſo, ſin r'a radh, " Ceaſnuich, dearbh, aithnich," a'g radh gu bheil mór-ſhaothair ann ſa chúis. 'S eigin dicheall a dheanamh chum ar gairm 's ar taghadh a dheanamh cinnteach, 2 Pead. i. 10. 'S cúis é tha os cionn cumhachd fuil agus feoil: 's eigin do'n únga' naomh a theagaiſgeas na h uile nithe, 1 Eoin ii. 20, 27. a thoirt oirn gun aithnich ſinn na nithe a thuga dhuinn gu ſaor o DHIA, 1 Cor. ii. 12. Am páirtich an TIGHEARNA DIA gnothach cho cud-thromach ri daoine, 's nach dean iadſan urrad agus iarruidh air-ſin a dheanamh air an ſon? Eſec. xxxvi. 37.

Biodh náir' oirbh-ſe, tha ſtruighe na hurrad d'ar n aimſir ann leúghadh faoin ſgeulachdan ſpleadhach, ann ſgeudach bhur cuirp, ann ſealg ſan aighear, ann rannſucha lagh na rioghachd mu thimchioll bhur gnothaichean ſaoghalta, agus faodai é bith ann an nithe is meaſa na iad ſin; biodh

náir oirbh gu bheil ſibh a'caithe' cho beag d'ar 'n aimſir ann rannſucha na cúiſe ſo, Co dhiu is oighreachan air glóir ſibh no nach eadh? co dhiu tha ſibh a'g imeachd air an t ſlighe a tha treorach a dh'ionnſui rioghachd na glóire, na air an t ſhlighe ſin a chuireas air tír ſibh ann déis duibh an ſaoghals' fhágail, ann áros a chaoi, a ghearain, a bhroin, agus an dubhachais maille ri deamhain agus ri diabhoil, ann iomall dorchadas gu ſaoghal nan ſaoghal? A mhuinntir mo ghráidh, ſmaointichibh air a chunnart anabarrach ann ſa bheil ſibh, agus teichibh gu luath a dh'ionnſui bhur caraid is fearr, a tha lán chomaſach air bhur ſaoradh o thrúaighe ſhiorruith. Sibhs' a tha 'g ar meas fein os cionn mion rannſuch air a chúis ſo, agus nach fiu é bhur ſaothair, no earran ſam bith d' ar 'n úin' a bhuileach air a chúis; do bhri' coltais, ann ſúilibh DHIA, tha ſibh 'g ar meas fein " neo- " aithrigh air a bheatha mhaireannaich," air chor 's nach 'eil crannachar agaibh 's a chúis ſo maille ri luchd muinntir DHIA.

'S é 'n ceathramh ni tha cuir dubhar air dearbhchinnte mu chóir ann CRIOSD, Nach 'eil daoin' aig ceann an comhairle mu thimchioll an ni a ſháſuicheadh iad, tha iad a' gearan nach nochd DIA dhoibh ciod a tha é dol a dheanamh riu'; ach cha 'n urrain iad fhathaſd a' radh, gur aithne dhoibh ciod a ſháſuicheadh mu thimchioll a rúin. 'S ni ro bhrónach ſo. An ſmuaintich ſinn gu bheil na daoine ſin da ríreadh nach do ſhúnraich riamh fhathaſd, air an ni a ſháſuicheadh iad, no idir a' rannſucha gu dúrachdach mu thimchioll an ni ſin d'am bu chóir an ſáſucha? Nam fágadh DIA n'an grás ſan dorcha ſinn mun chúis ſin, bu mhóid a bhiodh do leith-ſgeul againn bhi máirnealach

ann: ach do bhri' gu bheil ſtéigh ar ſáſuich, agus na fior chomharan air cóir ann CRIOSD, cho ſoilleir 's cho bitheanta ſan ſgriobtuir, 's a " choi'-" lion nithe ſgriobhta, chum 's gum biodh ar " gáirdeachas co'-lionta," 1 Eoin i. 4. " 's a " chum 's gum bi fios aca-ſan a chreideas gu bheil " a' bheatha mhaireannach aca," 1 Eoin v. 13. " 's do bhri' gu bheil aige-ſan a chreideas fianais " air an ni ſinn ann fein," 1 Eoin v. 10. cha'n fhaod duin' air bith leith-ſgeul a ghabhail ann ſo. Cha 'n fhaigh ſinn ſan ám ſo fuireach r'a nochda, ciod a dh' fhaodas 's d' an cóir ar ſáſucha mu thimchioll ar cóir ann CRIOSD, do bhri gu bheil ſinn ri labhairt gu mionaideach mu dhéimhin ann diaigh ſo.

'S é 'n cuigibh ni tha 'na iompaidh air daoin' a chumail ann dorchadas mu thimchioll an cóir air JOSA CRIOSD, Gu bheil iad a' ſúnrach air ſtéigh eigin chaochlai'each, nach 'eil 'n an dearbha cho laidir mu chinnt' air cóir ann CRIOSD, 's a tha iad air ſtaid lán do cho'-fhurtachd do dh' anam buadhach a tha ſeoladh roimh 'n ghaoith; agus 's comharan iad, tha mi 'g aideacha tha priſeil ionnta fein, 's a ni cóir air CRIOSD a[illegible]ch gu ſoilleir far a'bheil iad, ach gidheadh faodai cóir air CRIOSD a bhi as an eug'ais, agus faodar aithneach ann tomhas maith mar an ceudna: labhrui ſinn mu ni na dha dhiu.

1. Tha cuid do dhaoin' a' ſmuainteacha gu bheil iadſan uil' aig a'bheil cóir chinnteach air CRIOSD, os cionn cumhachd bhuadhar gach peacaidh. Ach tha ſo calg-dhireach ann aghai Salm lxv. 3. " Tha " mo ſheachrain ann uachdar orm; glanaidh tus' " ar peacaidh uainn;" far a' bheil ſinn a'faicinn an duine diadhui ſo a'tagra cóir cheart air maith-

eanas, 'n uair bha 'm peacadh a' faghail buaidh air: agus Rom. vii. 23, 24, 25. far a' bheil Pól a' toirt buidheachas do DHIA trid CHRIOSD, mar neach air a fhaoradh ó dhíteadh an lagha, eadhoin 'n uair tha lagh 'n a bhuill 'g a thoirt am bruid do 'n pheaca.

2. Tha daoin' eil' a'm barail gu bheil aca-fan uile tha air mhodh flainteil ann CRIOSD faor chomas gu dlúthacha ri DIA gach uair is áill leo ann úrnuigh, 's gu bheil mothach ac' air freagra d' an úrnuigh gach aon ám. Ach tha fo direach ann aghai gnáthacha brónach muladach a luchd muinntir, a tha cruaidh ghearan gu minic nach 'eil an DIA a chruthaich iad g' an cluinntin no idir a' gabhail fuim dhiu, Salm xiii. 1. " Cia fad a dhi-chuimhnicheas tu mi, O THIGHEARN', ann ann gu " bráth? cia fad a dh'fholuicheas tu uam do " ghnúis?" Salm xxii. 1, 2. " Mo DHIA, mo " DHIA, ciod uime thréig thu mi? c'ar fon a tha " thu co fad o chómhna dheanamh rium, 's o " bhriathra goirt mo bhúireadh árd? O mo DHIA, " tha mi 'g éigheach air feadh an lá, ach cha 'n " éifd thu rium; agus am faireadh uaignich na h " oi'che, ni bheil mi a'm' thofd."

3. Tha cuid do dhaoin' a tha ann am barail gu bheil aig a mhuinntir fin uile aig a'bheil cóir cheart air CRIOSD, DIA a'togail fianais dhoibh air an ni fin fein le árd oibreach a Spioraid mun do labhair an t Abftol, Rom. viii. 16. " Tha 'n " Spioraid fein a'togail fianais le'r fpioraid-ne, " gur finn clann DHE;" uime fo labhrar ann diaigh fo: ionnas gu bheil na daoine fin a ghná cuir an cóir fein air CRIOSD ann teagamh, air fon gu bheil fo a dh' eafbhuidh orra. Ach cha 'n 'eil iad a' cuimhueacha gur eigin doibh air tús creid-

creideas a thoirt do'n fhianais ſin, a thug DIA mu Mhac, gu bheil beatha na leoir ann-ſan do dhaoine, 1 Eoin v. 10, 11. agus ann ſin ſúil a bhi aca ri ſeul agus fianais an Spioraid, Epheſ. i. 13. " Neach ann " déis duibh creidſinn ann, chuireadh ſeula oirbh " le Spiorad naomh a gheallaidh, &c." Co fad ſa dh'fhanas daoine ſa bheachd ſin, 's gann is urrain doibh teachd a dh' ionnſui eolas cinnteach mun ſtaid gráſmhor, a dh' órduich DIA do dhaoin' a dhearbha 's a ſhoilleireacha dhoibh fein, air doigh eile fada o bharail nan daoine ſin.



## C A I B. III.

*Mearachdan eigin mu thimchioll cóir air CRIOSD air an toirt air falbh.*

'S E 'n cuigibh ni r'a chuir fios roi'-laimh, Cuid do mhearachdan ann ſa bheil daoin' ullamh gu tuiteam a thoirt air falbh, 'n uair tha ſinn gu 'n cóir air CRIOSD a dhearbhadh.

1. 'S mearachd a ſhaoilſinn, gu bheil dearbhfhios aig gach neach a tha ann an CRIOSD, gu bheil é air mhodh ſlainteil ann; oir tha ioma neach a tha ann an ſtaid n' an grás, 's aig a' bheil deadh chóir air a bheatha mhaireannach, aig nach 'eil fios air na h urrad ſin, gus an dearbhar dhoibh é ann diaigh láimhe, 1 Eoin v. 13. " Tha na nithe " ſin air an ſgriobhadh do chreid'ich, chum 's gun " aithneadh iad gu bheil cóir fhior ac' air a bhe- " atha mhaireannaich:" 's é ſin, gum bi fios aca gur creidmhich iad, 's mar ſo tha é air a chiallucha nach raibh iad fioſrach air roimhe.

2. 'S mearachd bhi ſmaointeacha, gu bheil iadſan uile tha teachd gu eolas mu'n cóir air

CRIOSD,

CRIOSD, a'ruigheachd air an aon tomhas chinnte mu thimchioll: faodaidh aon neach a' radh, "Gu 'bheil dearbh-bheachd aige nach comasach do 'ni air bith a tha láthair no chum teachd a sga-'radh o ghrádh DHE," Rom. viii. 38. cha 'n eil neach eil' ach a' teachd an fhad so air aghai, 'Tha mi creidsinn, cuidich thusa le m' mhi-'chreidimh," Marc. ix. 24.

3. 'S mearachd a bhi ann am barail, gu bheil gach neach a tha teachd chum dearbh-bheachd aidir air a chóir, aig fantuinn a ghná'sa bheachd in; oir an ti tha 'g radh an diu mun TIGH-EARNA DIA, "Gur easan a dhídein," Salm xci. 2. agus "a chuibhrionn," Salm cxix. 57. faodaidh e bith gun abair é 'n ám eile, "Gu bheil é air a 'ghearradh amach," Salm xxxi. 22. agus gum feóraich é bheil fírinn gealla DHE a' fáillneacha gu siorruith? Salm lxxvii. 7, 8, 9.

4. 'S mearachd mar an ceudna bhi ann am barail, gu bheil gach neach a tha faghail dearbh eolas air an staid ghrásmhor, comasach air gach cunnuil a nithear ann aghai sin a fhreagra gu riaghailteach; ach gidheadh faodaidh iad an co'-dhuna' ghleidhe gu dainnean 's a'radh, "Tha fios 'agam co ann 's n do chreid mi," 2 Tim. i. 12. 'S beag do bhunachair a Chreidimh Chriosduidh, air a' bheil móran daoine cho lán-dearbhte, 's gu bheil iad murrach air an cumail suas gu mion ann aghai gach arguin a dh' fhaodar a ghnáthacha 'n an aghai; 's gidheadh tha iad comasach agus coimheadaidh iad an co'-dhuna gu cinnteach bun-ailteach: 's amhuil a thachair do'n chúis so.

5. Cha lugha am mearachd a shaoilsinn, gur é 'n dóchas faoin sin gun bhunachar, a tha móran do dhaoin ann-diadhuidh ain-eolach a' cumail

rompa,

rompa, an t eolas ſo air cóir ann JOSA CRIOSD a tha ſinn a' tagradh; oir tha móran gu cealgach a'g aideacha gur eaſan an Athair, Eoin vii. 41. 's tha fiuthair aig móran ri néimh a ſhealbhach, a bhitheas air am mealladh mar bha na h óighean amaideach, Mat. xxv. 12. Gidheadh cha'n fhaod ſinn a ſmuainteach air a ſhon ſo, gur mealltoireachd agus faoin bharail neo-ſtéigheil gach uile eolas air cóir ann CRIOSD, ge d' a tha na h amadain ſin air am mealladh; oir an uair tha na míltean air am mealla, tha cuid eigin murrach air a' radh air deadh ſtéigh laidir chinntich, "'S aithne "dhuinn gur ann o DHIA a tha ſinne, 's gu bheil "an ſaoghal uile 'na luidhe ſan olc," 1 Eoin v. 9.



## C A I B. IV.

*Na doighibh leis a' bheil cuid eigin air an tarruing a dh' ionnſui CHRIOSD leis an Uile-chumhachdach, gun mhothach air ullacha roimh-laimh le obair an lagha.*

AIR dhuinn na nithe ſin a chuir ſios roi'-laimh, tha é 'nois' a' leantuinn gun nochd ſinn comharan áraid leis an tuig duin' a' bheil é air mhodh ſlainteil ann cúmhnanta ri DIA nam feart, 's a' bheil cóir ſhonraicht aig air CRIOSD an Slanui-'ear, air chor 's gu'm faod é gu neo-mhearachdach le deadh bharandas cóir agradh air fábhar agus air ſlainte DHE. Cha ſúnraich ſinn ach air dá chomhara mhór áraid, air dhuinn bhi neo-thoileach dragh a chuir air daoine le móran.

Ach mun tionnſgain ſinn air labhairt mu na nithe ſin, labhrui ſinn mu thimchioll obair ullachaidh an lagha, a tha 'n TIGHEARNA DIA gu

bith-

›ітheant' a'gnáthacha chum'a ſhlighe fein ullach ин anmaibh dhaoine. Faodai ſo a bhi mar homhara le cuid do dhaoine. Theircar obair an agha, no, obair iriſleacha ris. Tha cáil-eigin do hoimeas aige ri ſpiorad na daorſa ſin, Rom. ii. 15. 's tha é 'noiſe fui'n Tiomna-Nuadh a' o'-fhreagra dhá, 's is gná leis daoin' a thrcór-cha gu "ſpiorad na h uchd-mhacachd."

Ach 's feumail amháin gun d' thoir ſinn fainear nn ſo, 1. Nach 'eil ſinn gu labhairt mu obair oi'-ullachai ſo an lagha, mar chomhar' áicheun-ch air fior chôir ann JOSA CRIOSD, mar nach aoda neach ſam bith coir cheart agradh air fábhar )HIA, aig nach 'eil an obair roi'-ullachai' ſo 'na eumaibh cug-ſamhuil, mar tha ſinn air ball ri ıbhairt mu timchioll ; oir mar a chluinnĉas ſinn, ha 'n 'eil an TIGHEARN' a' leantuinn an aona heum ſin do ghná le daoine. 2. 'S é 'n t aobhar onraichte mu bheil ſinn a' labhairt uime, Do bhri u bheil TRIATH na beatha a' buntainn ri móran, tha é gu h éifeachdach a'gairm, le ſhamhuil ſo o dh'obair roi'-ullachai : 's faodaidh é bith gun eartaich é iadſan ris 'n do bhuineadh air a mhodh ɔ, 's gun daighnich ſé iad chum tuille earbs' a heanamh as na comharan a leanas. 3. Agus aodaidh é miſneach a thoirt do dhaoin' eile, tha ıi' ſhamhuil ſin do dhaorſa ſpioraid, mar dheadh homhar' air crioch ghráſmhor. 4. Far a' bheil )IA a' gnáthach a leithid ſo do dh'obair ullachai, ha 'n 'eil é leantuinn aon doigh no tomhas air ibreacha leis na h uile dhaoin' ann ſan obair ſin, ıar a chluinnĉas ſinn.

Chum an obair ullachai ſo a laimhſeacha ni 's ſionaidich, ainmichi' ſinn gu h aith-gheart' na oighibh is ro ghnáthaichte leis a' bheil an t Uile-

chumh-

chumhachdach a' treòracha dhaoin' air mhodh flainteil chum a chùmhnanta, 's leis a'bheil fé 'g an tarruing a dh' ionnfui CHRIOSD.

Air tús, Tha cuid eigin air an gairm o'n bhroinn, mar bha Eoin Baiste, Luc. i. 41, 44. no ann am bliadhnuibh an ro-óige, mun d' theid iad fad air an aodhart le 'n gniomharraibh ann flighe Shatain, mar bha Timotéus, 2 Tim. iii. 15. Cha'n urra finn a fhaoilfinn gu bheil aig a mhuinntir fo a fhamhuil fin do dh'obair roi'-ullachai mu bheil finne ri labhairt. 'S do bhri gu'm faod cuid eigin a ghabhail os laimh gu bheil iad fein gu h éifeachdach air an gairm air a mhodh fò, tha finn a' cuir far comhair na comharan fo a leanas mar dhearbhadh air a chúis, leis am faod a mhuinntir a tha mar fo air an gairm bhi air an daighneacha 'n an dóchas.

1. Tha 'n famhuil fo do mhuinntir o aois an óige, air an cleachda bhi air an cumail fáor o thruaillii'eachd ghnáthaichte, leis am bitheanta le cloinn bhi air an truaille'; mar tha mionnan, breugan, fanoid air creidimh 's air daoine diadhui, &c. A mhuinntir ud a tha DIA gairm gu h éifeachdach, tha é 'g an naomhach o ám na gairm éifeachdaich fin: "Cha 'n fhaod uachdranachd "a bhi aig a pheacadh os an cionn," mar bhios aig' air daoin' eile, "do bhri' gu bheil iad fui' "ghrás," Rom. vi. 14.

2. Tha creidimh, mar gu'm b' ann, nádurra dhoibh; feadh, cha 'n fheum iad am brofnucha chum dleafnais chrábhach a cho'-liona, 'n uair nach 'eil iad ach direach 'n an cloinn: tha iad a' ruith gu deónach togarrach air an t flighe fin, air fon gu bheil rún gráidh o 'n leith a fligh 'g an co'-éigneacha, 2 Cor. v. 14. air chor 's gu bheil iad

iad gan toirt fein ſuas mar ſheirbheiſich fíreantachd, gun cho'-éigneach air bith o'n leith amuigh, Rom. vi. 16.

3. Ge nach 'eil fios aig a mhuinntir ſo c'uin a dh' fhás iad ann tús eolach air DIA; gidheadh tha 'n diaigh laimh aca na h urrad do ghná-obair ſpioraid a'tuiteam amach, mu bheil na naoimh ſan ſgriobtuir a'labhairt, air nach 'eil againn cúnndas mu'n ceud iompacha. Tha iad air an druideadh amach o DHIA, air ſon aobhair eigin ann dráſt agus a rithiſt, agus tha comas aca teachd ni 's dlúithe dhá a rithiſt le'm fioſracha fein: tha 'n cridhe mar an ceudna air fhoſgla ni's mó trid nan orduighibh, mar tha é air a'radh mu Lidia, Gniomh. xvi. 14. 'S bitheanta leo gu'n cuimhnich iad, 'n uair bha ponnc áraid do chreidimh agus do dhleaſnas, no 'n uair bha peacadh áraid do nach do mhothaich iad roimh, air fhoillſeacha dhoibh. Tha móran aig a mhuinntir ſin a dh' fhaodas na nithe ſin a cho'-chur riu fein, r'a radh mu thimchioll an gairm éifeachdach o áois an óige.

San dara h áite, Tha cuid eigin air an toirt a dh'ionnſui CHRIOSD ann ſlighe cumhachd an t ſoiſgeil, 'n uair tha'n TIGHEARNA, le beagan do bhriathra gráidh a tha ſluga' ſuas obair an ágha, a' deanamh priofunach do neach gu grad ſa cheud dol amach, mar rinn é air Saccheus, Luc. xix. agus air muinntir eile, a thréig gach ni bha aca 's a lean CRIOSD, 'n uair a labhair é aon fhocal riu; 's cha'n 'eil ſinn a'cluinntin iomradh air bith gun do bhuineadh riu le lagh obair mun do ghabh iad ri CRIOSD.

Agus do bhri' gu'm faod móran a'radh gu bheil a ghairm éifeachdach ſo aca fein, labhrui ſinn

cáil-eigin mu nithe ro-chomharaicht' ann cúis Shaccheus, chum a chúis a fhoillcireacha dhoibh, agus an daighneacha 'nam barail. 1. Bha cáil-eigin do dhéidh aig' air CRIOSD fhaicinn, déidh a thug air an ni sin a sheachnadh a mheasadh cuid-eigin gum bu chrionnachd agus gliocas é, 'n uair a streap é suas ri craoibh chum easan fhaicinn. 2. Labhair CRIOSD air mhodh éifeachdach r'a chridhe, agus dhrúigh am focal sin air co mór, 's gun do ghabh é gu grad ri tairgse CHRIOSD le fáirdeachas, agus ghabh é ris mar a THIGHEARNA, 'n uair nach raibh ach ro bheag do dhaoine cumhachdach na rioghachd 'ga leantuinn. 3. Ann sin dh'fhosgail a chridhe do na bochdaibh, ge d' a bha é bhri' coltais 'na dhuine sanntach roimh. 4. Bha mothach iomchuidh aig' air a chaithe-beatha san ám a chaidh seachad, a' nochdadh a shuim do lagh Mhaois; agus tha é leige' so fhaicinn am fianais na bha san láthair uile, gun umhail aig' é fein a mhasluch ann sna nithe sin a bha maithe a dh' fhaoide folaicht o 'n t saoghal. Ann diaigh so uile, dhaighnich CRIOSD an cúmhnanta le fhocal; a' cliuthacha dha an aonachd dáimh sin, a bhuineadh a bhi eadar é fein agus na naoimh, agus sinuainte mu a staid chaillte fein, mar d'thige' CRIOSD d'a iarrui, 's mar faigheadh sé é: tha gach ni dhiu so soillcir o Luc. xix. 3,—10.

Tha sinn a'g aideacha gu bheil an TIGHEARNA DIA a'gairm dream-eigin air a mhodh so, 's ma dh' fhaodas neach air bith cóir agradh air na nithe áraid mun do labhair sin, tha dearbha laidir aca o 'n sgriobtuir sin, gun do bhuin DIA air mhodh grásmhor riu: ni mó tha iad r'a ghabhail

ail gu h olc nach 'eil aca lagh-obair ullachai gu ſoillcir air a h oibreach ionnta, ma thug an cridhe lán-ghéill do dh' IOSA CRIOSD; oir cha'n' eil lagh-obair r'a miannuch, ach a chum na criche ſo. Air an aobhar ſin tha CRIOSD 'ga thairgſe fein gu dìreach ann ſan ſgriobtuir, agus tha cuireadh aig daoine teachd d'a ionnſuidh: agus ge nach d' thig móran d'a ionnſui-ſe neach a tha 'na Urras, gus an cuir Spiorad na daorſa thuige gu teann iad air ſon an* ainmheich; gidheadh nan teiche neach air bith a dh'ionnſui CHRIOSD, agus lán ghéill a thoirt da, le mothach air a ſtaid chaillte, cha'n fhaodadh aon neach le barandas lagh-obair a ſparradh air.

Mu dheimhin dhaoin' eil', air 'n do chuir CRIOSD iompaidh le fhocal chum a leantuinn; ge b' é ni a rinn é, no ge b' é doigh air 'n do labhair é riu 'n uair a choinnich é 'n tús iad, 's eigin duinn gu riaſond' a ſhaoilſinn, gun do nochd é na h urrad d'am feumalachd fein, agus d'a iomlaineachd 's d'a ro-oirdheirceas fein dhoibh, air chor 's gun do rúnaich iad an t iomlan fhágail, agus ruith le dian thogradh gu ro dheóineach as a dhiaigh; 's mu dh' oibricheas é air a mhodh ſo air neach ſam bith, cha'n 'eil ſinn a'g iarrui tuille, do bhri' gu bheil iad leis an fhoillſeacha ſin a' faicinn am feum ro mhór tha ac' air an léigh.

Air chor 's uaithe ſo uile, mar a dh' fhaodas cuid-eigin bhi air an daighneacha 's air an neartucha, ris 'n do bhuin DIA air an doigh ſo; mar an ceudna, cha'n 'eil ſtéigh na aobhar aig anmaibh meallta chum iad fein a chuir ann deadh dhóchas mu thimchioll an ſtaid, a tha fantuinn ain-eolach agus neo-mothachail air an truaigh fein, agus air uil'-

* am fiachaibh

uil'-fhoghainticheadl CHRIOSD chum an ſaoradh o'n truaighe mu thig iad d'a ionnſui.

San treas áite, Tha cuid eile air an toirt a dh' ionnſui CHRIOSD air dhoigh tha nochda ni's ſoilleir' a ſhaor ghrás; agus 's é ſo, 'n uair a ghairmeas é daoin' air mhodh éifeachdach aig uair a bháis. Tha ſinn a' faicinn cáil-eigin air a chuir ſios mun doigh ſo ann lan-eiſimpleir ſin a mheairlich air a chrois. Luc. xxiii. 39,—43. Ge nach 'eil buntainn ro mhór aige ſo ris an ni mu bheil ſinn a' labhairt; gidheadh labhrui ſinn cáil-eigin mu thimchioll, chum 's air an dara laimh nach bi daoine ro obainn ann toirt breith orra fein no air daoin 'eile, roimh 'n deo mu dheire. Agus ſoilleirichidh ſinn é air an laimh eil', air dhoigh 's nach bi chridhe aig daoine dáil a chuir ann cúis cho cud-thromach gus an uair mu dheire d'am beatha.

Tha ſinn a' faicinn na nithe ſin ro-ſhonraicht' ann ſa chúis ſin eadar CRIOSD agus an gaduich. 1. Tha 'n duin' a' cuir amach air a chompanach bha aige roimhe. 2. Cha 'n 'eil a chridh' aig' aon droch fhocal a labhairt mu DHIA, ach ſann a tha é 'ga fhíreanach ann ſgach ni a thachair dha fein. 3. Tha é 'nois' a' faicinn IOSA CRIOSD air a gheur-leanmhuinn gu ro ea-corach le daoine, gun chion-fáth. 4. Tha é toirt fainear gur Tighearn' agus gur Righ IOSA CRIOSD, 'n uair tha naimhdean mi-runach a' deanamh táir air. 5. Tha é creidſinn cho cinnteach gum bi glóir ſhiorruith ann ann diaigh báis, 's gu bheil é gabhail pórſan d'eth mar raoghain air tearuinteachd a bheatha chorporra ſan ám a tha láthair; agus bha dearbh fhios aige gun raibh CRIOSD lán-chomaſach air ſin a thoirt da ſan ám ſin, agus dh'fhaodadh é ſin

a roigh-

a roighneacha maille ris a ghaduich eile. 6. Ge d'a bha barail co iosal aig air 'fein, 's nach do ghuidh é ach gu'n cuimhniche CRIOSD air; gidheadh 's maith a bha é cho dána is é fein a lán earbsa ri Fhear-Saoruidh beannuichte; agus bha na h urrad chreidimh aig' ann uil-fhoghaintichead CHRIOSD, 's gun do mheas é gum bu leoir cuimhneacha CHRIOSD, chum a lán-ghnothach a dheanamh. 7. Cho-aontaich é gu blasta leis an fhocal a labhair CRIOSD ris, mar sléigh a cho'-fhurtachd. Tha iad so uile ro shoilleir ann cúis an duine bhochd sin a bha aig uair a bháis, 's tha iad a' dearbha gun d' oibrich DIA gu ro-éifeachdach air a chridhe.

Mar a dh'fhaodas na nithe roi'-ainmichte sin misneach a thoirt do chuid do dhaoine chum dáil a chuir ann aithreachas, agus feitheamh ri maith fhaotainn o DHIA, nach fhaod fhathasd cóir shoilleir agradh air a bheag sam bith do dh'obair ghrásmhor Spiorad DHE; tha sinn a'g aslucha gu deineachdach dúrachdach air gach uile neach, mar is toigh leo an anmaibh fein, gun dáil a chuir ann gnothach cud-thromach an anma, ann dóchas ri leithid so do chómhnadh éifeachdach ó CHRIOSD ann deireadh an laithibh, mar tha móran a'deanamh; air dha so a bhi 'na fhior mhiorbhuil trócair, leis a ghlóir leis an d' thug CRIOSD buaidh-chaithreim air sgainneil a chroinncheusai; 's tha é cruaidh oirn a shamhuil so fhaotainn ann earran air bith eile do'n sgriobtuir. Seadh, mar nach 'eil ach beag uil' air an sábhala, Mat. xx. 16. "Tha moran air an gairm, ach beag "air an taghadh;" agus ro bheag air an sábhaladh air an doigh so: Mar so bhagair an TIGH-

EARNA gu ro chinnteach gun dean é gáire mu ámghar, 's nach éifd é ri glaodh na muinntir fin a rinn roimhe fo fanoid air a fmachduch, 's a thug cluas bhothar dha 'n uair a ghlaodh é riu, Gná. i. 24, 25, 26. " Do bhri' gun do ghairm mi, 's gun " do dhiult fibhfe ; fhín mi 'mach mo lámh 's cha " do ghabh neach fam bith fuim dhiom ; ach fann " a chuir fibh a'neo-bri' mo chomhairl' uile, 's " cha b' áill libh a h aon do m' achmhafain : ni " mife fós gáire 'n uair a thig bhur n ámhgar, 's " ni mi fanoid 'n uair a thig bhur n eagal." Ge nach 'eil an fgriobtuir fo a' druide' dorus trócair air aon neach, a tha gu treibh-dhireach 'ga cheafnucha fein aig uair a bháis, 's a tha teiche' le mothach air a thruaigh fein a dh' ionnfui CHRIOSD ard léigh an anma, mar rinn an gaduich aithreachail fo ; gidheadh 's ni cinnteach, gu bheil é ciallucha nach 'eil ach ro bheag, a tha cuir cúl ris an tairgfe gus a fin, a tha air an onoracha le aithreachas iomlan mar bha eafan ; agus do bhri' nach 'eil an glaodh dúrachdach agus do'n t fcorta cheart, cha 'n éifdear ris. Gun iompaicheadh an DIA uile-leirfinneach daoine chum bhi treibhdhireach dúrachdach ann aithreachas tráthail a dheanamh, am fad 's a mhaireas latha tairgfe n'an grás, mun d' thig orr' oi'che tinnis agus báis, ann fnach bi aca comas aithreachas a dheanamh.

C A I B.



## CAIB. V.

*Obair an lagha leis a' bheil an TIGHEARN' a'g ullach' a ſhlighe do dh'anmaibh dhaoine; a tha 'n dara cuid ni 's neartmhoir agus ni 's ealamh, no ni's ciúineadh agus ni's ſochdraiche.*

'S E 'n ceathramh, 's an doigh is gnáthaichte leis a'bheil móran air an toirt a dh'ionnſui CHRIOSD, le obair ſhoilleir ſho-fhaicſinnich an lagha, 's le iriſleacha, ris an abair ſinn gu minic " Spiorad na daorſa," mar a thuirt ſinn roimhe. Cha 'n 'eil ſinn a' ciallucha gu bheil gach neach aig a'bheil a choguis air a dúſgadh le peaca 's le eagal feirge, a'gabhail d'a ríreadh ri CRIOSD air mhodh ſlainteil; oir tha cheart atharracha ſoilleir o Chain, Saul, Judas, &c. Ach tha geur-mhothacha peacai, dúſga' coguis, agus obair iriſleachadh ann, a tha, mar a ſhoilleiricheas ſinn iad, ro ainmig a' teachd gaoirid air crioch ghráſmhor, ach 's bith-eanta leis na nithe ſin daoin' iompacha chum Spiorad na h uchd-mhacachd, agus chum obair ghráſmhor Spiorad DHE. Agus do bhri' gu bheil an TIGHEARNA DIA a'buntuinn ri móran pheacach air a mhodh ſo, 's gu bheil é cruaidh air móran breith neo-chlaon a thoirt air an lagh-obair, labhrui ſinn mu thimchioll gach earran do 'n obair ſa leith.

Tha 'n obair ſo an dara cuid air a toirt mu'n cuairt gu neartmhor grad, air neo gu ſocrach fóill air a ſíneadh amach car úin' is mó, air chor 's gu bheil a h oibreacha ſo mhothachaidh agus ro fhollaiſeach. Tha mi 'g radh, gu bheil i ni's neart-

neartmhor agus ni's déineadh ann cuid eigin, mar ann am fear coimhead a phriosuin, Pol, agus ann cuid eile do chreidich ann leabhar Gniomhartha nan Abstol, air 'n do bhrúchd CRIOSD a stigh gu grad, 's air an d'thug é buaidh mar le teine 's le faobhar a chloidheamh, 's a thug é gu ro dhian am bruid iad ; agus do bhri' gu bheil cuid do mhór ghluasad an lagha ro mhealltach a' tionnda gu neo'-ni, mar 'eil chum ni's measa, nochdai sinn nithe eigin ro chomharaicht' ann sna daoin' iompaichte sin air 'n do labhra' roimhe, a dhearbh gun d'thug obair an lagha amach crioch agus toradh gráſmhor. 1. Tha focal no frithcaladh eigin, a' cuir duine gu amharus uabhasach le mór ghluasad san anam : Tha cuid air am bioradh 'n an cridhe, Gniomh. ii. 37. tha dream eil' a' criothnacha, Gniomh. xvi. 29. Agus tha 'n gluasad so cho éifeachdach, 's gu bheil an duin' air a thoirt gu ceann a chomhairle : " Ciod is áill " leat mis' a dheanamh ?" ar-sa Pól, Gniomh. ix. 6. " Ciod is eigin domh dheanamh chum bhi " air mo shábhaladh ?" ar-sa fear coimhead a phriosuin, Gniomh. xvi. 30. 2. Tha 'n duine lán toileach slaint' agus cáirdeas DHIA bhi aige air chúmhnant air bith, mar tha cheist a' ciallucha, " Ciod a ni mi ?" mar gun abradh é, Ciod nach deanainn ? ciod nach treiginn ? ciod nach fuilginn ? 3. Tha 'n duin' a'gabhail a chúmhnanta tha air a thairgse le CRIOSD 's le luchd muinntir, mar tha é soilleir o na sgriobtuiribh roi'-ainmicht'. 4. Tha 'n duin' air ball a dh'aon inntin ris na naoimh, a' gabhail leis a mhuinntir sin a tha air an geurleanmhuinn, a'toirt urram do'n dream air an d' rinn é roimhe geur-leanmhuinn, a'g aontacha leo

's a'

's a' buanacha maille riu ann aidmheil CHRIOSD ann ſgach cunnart agus d' fheuchainn. Tha móran aig a mhuinntir ris 'n do bhuin DIA air an doigh ſo, r'a radh mu thimchioll obair ghráſmhor Spiorad DHE ionnta fein; 's tha é coltach, gu'm faod móran an obair ghráſmhor ſo a chomharach o ſhamhuil ſin do dh' ám, do dh' fhocal no do fhritheala, 's gu bheil iad murrach air cáil-eigin do chúntas a thoirt air na thachair eadar DIA nam feart agus iad fein, 's air an atharracha mhothachail a bha air oibreach orra ſan ám ſin, mar tha Pól a' toirt lán-chunntas mu oibreacha DHIA ann fein ann diaigh laimhe, Gniomh. xxii.

A rithiſt, tha 'n TIGHEARN' air uairibh a' toirt na h oibre ſo air a h aghai ni's ciúine ſhocraiche, 's ni 's toſdaich, a' tarruing na h urrad úine, 's gu bheil gach earran fa leith do ghnáthacha dhaoine ro ſhoilleir ſo-fhaicinn. Thairneadh é móran d'ar n úine nam mínicheamaid gach earran fa leith do 'n obair ſo: ach cha d' thoir ſinn fainear ach na nithe is ro ſhoilleireadh ann ſa chúis.

1. Tha DIA a' cuairteacha dhaoin' a dhiult gu bitheanta, faodaidh é bith, iad fein a ſtriochda dha, a tha ga thairgſe fein 'na órduighibh; agus le focal eigin air a ſhearmonach, air a leughadh, no air a ſparradh air an inntin, no le frealdal eigin a'treorach a ſtigh a chum an fhocail, tha é toirt ionnſuidh air an tigh a bha air a choimhead gu ſioth-chail leis an duine láidir an diabhol; 's mar ſo tha CRIOSD, neach a tha 'na dhuine ni's láidire, a' teachd air agus ga cheannſucha, Luc. xi. 22. 's le Spiorad na ſirinn, a 'ceangal an fhocail air an duine, ann ſa bheil fearg DHE air a bhagradh ann aghai an ſamhuil ſo na ſud do pheacaibh, a

tha

tha fios aig an duine gu-bheil é fein ciontach dhiu. Tha 'n Spiorad a' cuir iompaidh air an duine, 's a' cuir am fiachaibh air, gur é fein an ceart neach ann aghai bheil focal DIA a' labhairt, do bhri gu bheil é ciontach do'n famhuil fin do pheacaidh; agus o mhothach air cuid do pheacaibh tha 'n duin' air a threóracha chum tuille dhiu fhaicinn, gus am bitheanta leis feålladh fhaotainn air feacharain aois óige, peacai dearmad, &c. Seadh, tha é air a thoirt air aghai gus a' bheil é 'ga fhaicinn fein, gu h inbh bhig, ciontach do bhrifeadh an lagha gu h iomlan: tha é faicinn "uile gun áir-"eamh 'ga chuairteacha," mar tha Daibhi a' labhairt ann an earran d'a ghnáthacha, Salm xl. 12. Chi duin' air uaire fealladh ro ghráineil air a pheacadh ann fan ftaid fo, 's tha é furachair geurfheallach chum a mheas gu bheil é fein ciontach gu inbh bhig do gach peacadh air an cual é iomradh. Mar fo "tha 'n Spiorad a' toirt dearbhfhoilleireachd air a pheacadh," Eoin xvi. 8.

2. Tha 'n t Uile-chumhachach a' cuir air chrith ionad áraid laidir ann fan daighneach, dídein bhreug, d'a bheil an duin' a'teiche 'n uair tha pheacadh air a mhodh fo air am foillfeacha dhá. Tha 'n duine truagh a' gabhail os laimh gu bheil creidimh aig' ann CRIOSD, leis a' bheil é am barail gu bheil uallach air a thoirt dh'eth, mar a thuirt na Pharaifich, Eoin viii. 41. "Tha aon "Athair againn eadhoin DIA." Tha iad a' deanamh dh'eth gu bheil dáimh áraid aca ri DIA mar an aon TIGHEARNA. Tha Spiorad an DE bheo a' cuir duin' as a bheachd fo le firinn an fgriobtuir, a' dearbha nach 'eil aige fior chreidimh, 's mar fin nach 'eil cóir aig' air CRIOSD, no idir fior ghrás flainteil; a'nochdadh eadar-dhealucha foil-

leir

leir eadar fior ghrás, agus na baraile cealgach a bha aig an duin' ann fein; agus an t eadar-dhealucha tha eadar é fein agus a mhuinntir a tha 'nam fior chreid'ich, mar shaothraich CRIOSD a dheanamh dhoibh-sin ann Eoïn viii. 42, 44. " Nam " b'é DIA bhur n Athair, ghrádhaiche sibh mise. " Tha sibhse o'n diabhol, oir tha sibh a'deanamh " ana-miannaibh a shamhuil sin do dh' athair." Air chor 's gu bheil " eagal a'glacadh a chealgoir " 'n a chridhe," Isa. xxxiii. 14. gu h áraidh 'n uair tha DIA a' foillseacha dha cúmhnantan ann am móran do na geallaine sin, ann sam bu mhó an raibh é cuir ga dhóchas, ro dhuilich fhaotainn; tha é 'nois' a' mothacha gur ni eigin eile grás agus creidimh, 's nach iad idir na nithe a shaoil leis roimhe so bha ionnta. Faodai sinn ann seadh eigin am focal sin a cho'-chur san áite so, " Tha 'n ' Spiorad a' toirt dearbh-shoilleireachd dha mu ' pheaca, do bhri' nach do chreid é ann sa Mhac," tha geur-mhothach air a thoirt da gu sonruichte mu mhi-chreideamh, Eoin xvi. 9. Tha é 'nois' a' faicinn eadar-dhealucha mór eadar é fein 's na daoine diadhuidh, a shaoil leis roimhe so nach raibh murrachas sam bith ac' air fein, ach a-mháin ann a'mion-fhoirm uaimhreach, fhuathach, neo'-fheumail; tha é 'nois' a' faicinn gu bheil é air a mheallach, agus air an t slighe leathain maille ris an t sluagh a tha dol a mugha; 's mar so, leis an t seallach so air a thruaighe, tha é croma sios a uallaich fein, a shaoil é roi 'n ám so, gun raibh CRIOSD ga ghiulan air a shon; tha é 'nois' a' gabhail eagail roi' na geallainean, air son nam briatha so 's an leithid eile, " Ciod do ghnothach ' ri m' chúmhnant a ghabhail a' d' bheul? &c." Salm l. 16.

3. Tha

3. Tha 'n duin' a' fás cúramach mu ſhlainte, 's a' toiſeach air ſuim a ghabhail do'n chúis, mar an t aon ni feumail; tha é air a thoirt chum na h inbhe ſo maille ri fear coimhead a phrioſuin, Gniomh. xvi. 30. " Ciod a ni mi chum bhi air " mo ſhábhala?" 'S é ſlaint' anama an ni is mó tha cuir do dh' iomaguin air: 's é ſin an ni bu lugha bha 'na aire roimh ſo, ach anois' tha é faghail buaidh air, 's cha 'n 'eil mór ſhuim aige do nithe eile. Do bhri' gu bheil anam ullamh gu dol a mugha, ciod a bhuannachd a ni é dha ge d' a choſnadh é 'n ſaoghal, ma chailleas é anam? Mat. xvi. 26. Tha cuid eigin ann ſo tha air an cuir thuige gu ro mhór le ſmuaintibh mu órdugh neo-mhúighteach DHE chum an cron, 's le eagal báis neo-chinnteach, a dh'fhaodas an glacadh mu 'm faigh iad gnothaichean a thoirt gu crich; 's tha daoin' eil' ann a tha air an cradh le ſmuaintibh, gu bheil iad ciontach do 'n pheacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh, ann ſnach faighear maitheanas, 's a tha air an tarruing air an doigh ſo gu ſtaid ro chunnartach, agus Satan a' nochda dhoibh iomad eiſimpleir thruagh, mu dhaoin' a chuir gu brónach crioch air an gnáthacha fein: ach tha iadſan ann lamhaibh neach, aig a bheil dearbh-fhios cionnas a ni é comhna' riuſan a tha air am buaireadh, Eabh. ii. 18.

4. 'N uair tha duine mar ſo ann cunnart tuiteam, tha'n DIA trocaireach a' gnáthach obair thrócair chum a chumail ſuas gu ſámhach díomhair os n ioſal; 's a' foillſeacha d'a inntin gur comaſach dhá bhi air a ſhábhaladh, a' treórach an duine gu cuimhneach air dearbha-láidir mu ſhaor ghrás ſaibhir DHE, a tha toirt maitheanas ann am pea-caibh

caibh ann-trom, mar bha Manaſſes, neach a bha 'na fhear iodhal-aodhrai 's 'na dhuine fuilteach, 's aig an raibh comunn ris an diabhal, 's gidheadh fhuair é maitheanas, 2 Chron. xxxiii. 12, 13. agus iomad earran eile do'n ſgriobtuir a tha tairgſe grás agus fábhar DHE do gach aon neach a bheir géill do CHRIOSD, ge b'é ni d' an raibh iad ciontach ſan ám a chaidh ſeachad; air chor 's gu bheil an duin' air a thoirt a rithiſt chum na h-inbhe ſo, "Ciod a ni mi chum bhi air mo ſhábhala?" ni tha ciallucha, gu bheil é ann am barail gur comaſach dhá bhi air a ſhábhaladh, air neo cha chuireadh é cheiſt. Tha é co'-chur an fhocail ſo no leithid eile ris fein, "Faodai é bith, gu'm bi "ſibh air bhur folach ann latha feirg an TIGH-"EARNA," Seph. ii. 3. Ni bheil é 'nois' a'faicinn ni air bith ga bhacadh o thrócair, ma tha chridhe toileach gabhail ris. Gidheadh, faodai é bith, nach 'eil an duin' a' toirt fainear, gu'r é an TIGHEARNA DIA tha ga chumail ſuas ſan ám ſo, ach faodai é aithris ann diaigh ſo, "'N "uair bha chos a' ſleumhnacha, gun do chum "trócair DHIA ſuas é;" mar a chi ſinn Salm xciv. 17, 18. an Salmadoir a' labhairt ann cúis eile. Agus their é ann diaigh ſin, 'N uair bha é "mar "bhrúid, 's mar amadan," air ioma doigh, "gun "do chum DIA ſuas air laimh é," Sal. lxxiii. 22, 23.

5. 'N diaigh dha fhaotainn amach mar ſo, gur comaſach dhá bhi air a thearnadh, tha obair tograidh air a beothach ann ſan anam; ni tha lán shoilleir o na briathraibh ceudna, "Ciod a ni mi "chum bhi air mo ſhábhaladh?" Ach air uairibh tha 'n togra ſo air a ſtiuradh gu docharach, 'n uair tha é dol amach air a mhodh ſo, "Ciod a ni mi

" chum 's gun oibrich mi oibre DHE?" Eoin vi. 28. Ann ſan ſtaid ſo, tha 'n duin' a bha roi' ſo ro iomagaineach le geilt-chrith agus cúram mu thimchioll a ſhlainte, toileach anois' air obair eigin leis fein a dheanamh chum a ſhaoradh o thruaighe ſhiorruith: 's ann ſo tha é gu grad a' cuir roimhe gun dean é gach ni tha air áithne, 's gun treig é gach droch ſhlighe, (gidheadh a' dearmad cómhnadh CHRIOSD iarruidh) 's mar ſin tha é tionnſgnadh air cáil-eigin do mhiſnich a ghabhail d'a ionnſui fein a rithiſt, " a' cuir " fhíreantachd fein air chois, gun bhi ſtríochda " do dh' fhíreantachd CHRIOSD," Rom. x. 3. Air an aobhar ſin, tha 'n t Uile-chumhachdach a' toirt ionnſuidh eil' air, a' cuir roimh a ſtaid chaillte ann fein a nochda dha, air chor 's gu'm faic é 'm feum anabarrach a tha aig' air an Urras, eadhoin air IOSA CRIOSD; mar rinn Iofua air a phobull, 'n uair a chunnaic é gun raibh iad cho ann-dána 'n an oirp, Ioſ. xxiv. 18, 19. " Cha 'n " urrain duibh ſeirbheis a dheanamh do'n TIGH- " EARN'," ars' eaſan, " oir is DIA naomh " éudmhor é," &c. Tha DIA ann ſan ionnſui ſo tha é 'toirt air an duine, 1. A'g aoma 'na aghai nádur ſpioradail an lagha; tha 'n áithne teachd le nuadh iartas 'na ſheadh ſpioradail, Rom. vii. 9. " Thainig an lagh," ar-ſa Pól, 's é ſin, 'na ſheadh ſpioradail; cha d' fhuair Pól a ſhamhuil ſo do ſhealladh air an lagh riamh roimh. 2. Tha DIA air mhódh ro naomh a' fuaſgla na 'n cuibhreach teann, a leag é air truailli'eachd an duine, 's cha 'n é amháin gu bheil é fulang dha oibreach agus at' ſan leith a ſtigh, ach a' bagra gu'm brúchd é a mach ann ſna buill uil' o'n leith a muigh. Mar

ſo tha 'm peacadh a' fás ro dhána, a'cuir an lagha ann neo-ſhuim, 's a fás ro pheacach, Rom. vii. 8, 9. " Ach air do 'n pheaca fáth a ghabhail " tre 'n áithne, dh' oibrich ſé annam gach uile " ghné ann-tograidh. Oir as eugais an lagha " bha 'm peaca marbh. Ach bha miſe beo uair-" eigin as eug'ais an lagha: ach air teachd do'n " áithne, dh' ath-bheothaich am peacadh, agus " fhuair miſe bás, rann 13. An d' rinneadh an " ni ſin a tha maith, 'na bhás damhſa: Nar leige' " DIA. Ach am peaca, chum gu 'm faicte gur " peacadh é, ag oibreacha báis annamſa, leis an " ni ſin a tha maith; chum tre 'n áithne gu 'm " fáſadh am peaca ro pheacach." 3. Tha DIA ſan ám ſo a' nochda tuille do 'n duine, na nochd é riamh roimh dhá, neo-ghloineadh fhíreantachd, agus na ſmalain a tha aun 's na nithe is fearr tha aige. Tha na nithe ſin a' marbhadh an duine, 's tha é faghail a bháis 'na bharail fein, Rom. vii. 9. 's tha é cáll na fiuthair a bha aige ri cómhnadh ann fein, mar d' thig é o ionad eile.

6. Ann ſin ann diaigh d'a ſmuaintibh bhi ro iomarcach, 's bitheanta leis an duine chuir roimh dol chum ionad eigin diomhair; tha toil aige bhi na aonar, cha 'n urrain é cuideachd agus companas a ghleidheadh mar b' ábhaiſt da; coltach riuſan a tha ann am baile tha air a chuairteacha le naimhdean mi-runach, 'n uair tha iad a' mothacha gur eigin doibh ſtríochda, bithidh iad ro dheónach air tighinn ann ceann-córdai ris na naimhdean chum cúmhnantan maith air bith a ghabhail uatha, tha iad air ball a' dol chum comhairle, chum 's gun cuir iad an comhairle r'a chéile, 's gun ſúnraich iad air na ni iad. Air an amhuil cheudna tha 'n duin' a' triall ann uaigneas,

chum

chum 's gu 'm faigh é co'-throm air labhairt ris fein mu thimchioll an ni so mu bheil é fui' mhór iomaguin. Mar so tha DIA a' treóracha do'n fhásach, chum 's gun labhair é ris a chridhe, Hos. ii. 14. 'N uair tha 'n duin' air dol ann uaigneas, tha smuaintibh a chridhe, a bha sgaoilt' ann toiseach na h oibreadh, a' dúmhlacha ni 's soilleireadh a' stigh ann so. Agus bheir sinn na smuainte sin chum na riaghailt so a leanas. 1. Tha 'n duin' a' beachd-smuainteach air amaideachd neo-bhuadhai fein, le bhi giulan airm ann aghai DHE; agus tha smuainte cud-thromach aige mu thimchioll a ghiulain san ám a chaidh seachad, le rugha' gruaidh, 's le fein-fhuath, Esec. xxxvi. 31. " 'N sin cuimhnichi sibh air bhur droch " shlighibh, 's air, bhur droch ghniomharthaibh, " agus bheir sibh fuath dhuibh fein, &c." coltach ri Salm li. 3. " Tha pheaca do ghná 'na fhianais." 2. Tha é 'n sin a' cuimhneach air a choi'-lion co'-throm prísseil air géill a thoirt do DHIA a mhi-bhuilich é gu masslach; 's tha spiorad ann cunnart fáillneacha le bhi cuimhneach air na nithe sin, mar tha é air a'radh ann cúis eile, Salm xlii. 4,5,6. " 'N uair a chuimhnicheas mi na nithe sin, tha mi " taosgadh amach mo chridhe.—C' ar son a tha " thu air do leaga sios, O m' anam? c'ar son a " tha thu fui' thriobluid ionnam?—O mo DHIA, " tha m'anam air tuiteam sios an taobh a stigh " dhiom.—" 3. Tha é 'nois' a' smaointeach air ioma Criosduidh, air an d' rinn é fanoid agus táir 'n a chridhe, a' baralach aige fein gu bheil iad-san sonadh, air dhoibh an raoghain is fearr a thogail; tha é smaointeach air staid na muinntir a tha feitheamh air CRIOSD, mar bha Bann-righ Sheba a'g radh mu sheirbheisich Sholamh;

" Is

" Is ſònadh dò ſheirbheiſich," ars' iſe, " a tha do " ghná 'n an ſeaſamh a' d' fhianuis, 's a tha 'g " éiſdeachd do ghliocais," 1 Righ x. 8. " 'S " beannuicht' a mhuinntir a tha 'gabhail cómh- " nuidh a' d' thigh, &c." Salm lxxxiv. 4. Bu mhiann leis a bhi 'n a aon do'n mhuinntir is ſuar- raich a bhuineas do DHIA, mar tha mac ſtruidh- eil a'g radh, bu mhiaunach leis a bhi mar aon do luchd tuaraſdail Athar, Luc. xv. 17, 19. 4. 'N ſin tha é cuimhneach an deagh chliu a chaidh a mach mu thimchioll DHE, a reir na fianais ſin, Ion. iv. 2. bha fios aig an fháidh gun raibh é " 'na DHIA gráſmhor agus trócaireach, " máll chum feirg, agus ſaibhir pailt ann an " grás, &c." Tha ſaor ghealláinean mór agus tairgſe n'an grás a' teachd a ſtigh ann ſo; 's na h oibribh glóirmhor a chaidh chuir ann gniomh air gach ſcórta pheacach, a reir cliu DHE ſan ſgriob- tuir. 5. Tha é breithneacha ris fein, C'ar ſon a choigil DIA mi cho fada? 's ciod uime fhuair mi a leithid ſo do ſheálladh air mo pheaca? 's c'ar ſon a chum é ſuas mi gu ruig an uair ſo, gun mi chuir láimhe ionnam fein, ann ſlighe eigin neo- fhonadh a roighneacha dhamh fein chum dol as an iomaguin fui'n raibh mi? 's c'ar ſon a rinn é 'n caochla mór ſo orm? Faodai é bith gu bheil 'n a rún maith a dheanamh orm fhathaſd: O nam b' é ſin toil DE, b' fhearr leom gu 'm biodh a chúis mar ſin! Ge nach 'eil na ſmuainte ſin uil' ann obair ullachai gach aon neach, gidheadh tha iad aig móran, agus ro-choltach far a' bheil iad.

7. Ann déis nan ſmuainte ſin uile, tha 'n duin' a' cuir roimh úrnuigh a dheanamh air mhodh is dúrachdaich na rinn é riamh roimhe, 's gun d'thoir é oirp theann air cúmhnant a dheanamh ri DIA

nam feart ; tha é faicinn " nach urrain é bhi ann " ſtaid ni's meaſa na ann ſa bheil é ; oir ma dh' " fhanas é mar tha é, báſuichidh é," mar thuirt na lobhair, 2 Righ. vii. 3, 4. Tha é toirt fainear leis a mhac ſtruidheil a bha air a ro theannadh le ocras, gu " bheil aran ni's leoir, agus r'a ſheachnadh " ann tigh an Athar, ge d' a tha eaſan a' " báſacha le gorta :" Mar ſo tha é dol a dh' ionnſui DHE, oir ni bheil fios aige ciod tuill' a ni é r'a ſtaid, mar rinn a mac ſtruidheil, Luc. xv. 17, 18. 'S faodai é bith, gu bheil é meóraich 'na inntin fein ciod a labhras é, mar bha mac ſtruidheil, Luc. xv. 18, 19, 21. " Eiridh mi, 's theid mi " dh' ionnſui m' athar, agus their mi ris, Athair, " pheacaich mi 'n aghai fhlaitheas, agus a' d' " láthairſe, 's cha 'n fhiu mi tuille gu'n goirte " do mhac dhiom : dean mi mar aon do d' luchd-" tuaraſdail. Agus dh' éirich ſé, agus thainig é " dh'ionnſuidh athar, agus thuirt é ris, Athair, " pheacaich mi ann aghai néimh', agus a' d' láth-" airſe, 's cha 'n fhiu mi tuille gu'n goirte do " mhac dhiom."

'S anoiſe, 'n uair tha é teachd ann láthair DHE, ni's follaiſiche na thainig é riamh roimhe, 1. Tha é toiſeacha mar rinn am Puibliceanach fada air aſdar, Luc. xviii. 13. le lán-aidmheil 's le fein-dhíteadh, ni tha é deanamh gu ro-phailt, mar a chi ſinn, Luc. xv. 21. " Pheacaich mi 'n aghai " fhlaitheis, agus a' d' láthairſe, 's cha 'n fhiu " mi tuille, &c." 2. Tha 'nois' a ſmuainteadh a' tionnſgna mu thimchioll éiſdeachd úrnuigh, ni nach bu ghná leis a chuir ach ro bheag ann teagamh ; tha é tuigſinn ciod tha briathra ſin nan naomh, mu thimchioll an úrnuigh éiſdeachd, a' ciallucha. 3. Tha é ro-chomharaicht' ann ſan ath-

ath-chuinge so, gu bheil móran do chainnt neo-iomlan ann, coltach ri Salm vi. 3. " Ach thusa, " O THIGHEARNA, cia fhad?" air a chuir ann géill le osnaibh dó-labhairt, Rom. viii. 26. 's le amharc gu ro thogarrach suas ri ionad cómhnuidh an Uile-chumhachdaich, 's leis a sin a' labhairt tuille na's comasach a chuir ann géill le cainnt. 4. 'S bitheanta le cáil-eigin do stad, agus mar gu'm b'ann, bhi neo-bhunailteach a bhi sa chúis, tha 'n duin' air uairibh a' labhairt ris an námhuid, air uairibh a' labhairt r'a chridhe fein, 's air uairibh eile ri sluagh an domhain, mar rinn Daibhi ann cúisibh eile, Salm ix. 6. " O thus' " a námhuid tha sgrios a'teachd gu crich bhith-" bhuan," Salm xlii. 5. " C'ar son a tha thu air " do leaga' sios, O m' anam? 's ciod uime tha " thu fui' thriobluid? cuir do dhóchas ann an " DIA, oir bheir mi cliu dha fhathast air son " furtachd a ghnúis," Salm iv. 2. " O sibhs' a " chlann nan daoine, cia fhad a chaochlas sibh " mo ghlóir chum náire?" 5 Tha é soillcir ann so, gu'm bi 'n duin' air uairibh 'na stad gu tosdach, chum cagraich eigin neo-shoilleir do dh' fhuaim ait a tha dealradh air an inntin a chluinntin, no sgeul eigin ann am briathra neo-iomlan do 'n sgriobtuir, 's is maith a dh'fhaoide, gur gann a tha é moth-acha gur ann do'n sgriobtuir a tha é, no co dhiu thainig é o DHIA, na o Shatan chum a mhealladh: gidheadh chuir é so roimhe, " gun éisd é " amháin ris an ni a labhras an TIGHEARNA " DIA," mar tha 'n Salmadoir a'g radh, Salm lxxxv. 8. 6. Tha geallainean is soilleireadh a' teachd gu cuimhn' an duine, air a' bheil é 'g oirpéacha greim a dheanamh, ach tha é air a chumail air ais le cunnuile, mar tha Daibhi a'

labh-

labhairt ann cás eile, Salm xxii. 3, 6. " Tha thusa " naomh. 'S ni bheil ionnams' ach cnuimh." Tha é 'noise mu thimchioll brise na fáire aig an duine, ro dhlú do bhi lán-shoillcir, agus mosglaidh creidimh co luath 's a pháirticheas DIA an fhuaim tha aoibhneach ait, Salm lxxxix. 15. 'S é so suim a cho'-cheangail, a dh' fhaodar a chuir fios gu h aith-ghearr ann sna briathraibh so. " 'S é IOSA CRIOSD mo Mhac grádhach ann sa " bheil mo mhór-thlachd; éisdibh-se ris."

Cha 'n 'eil é 'n comas duinn labhairt ni 's faide mu ghnáthacha duine, mar obair roi'-ullachaidh; oir tha tuill' is obair ullachaidh ann sna nithe a leanas. Gidheadh chum 's gu'm biodh an gnáthach iomlan, labhrui sinn ann so, ann diaigh nan nithe sin uile gu'm faod é bith, gun iomchair DIA, ann déis ioma freagra do shcórtaibh eugsamhuil, fuaim a cho'-cheangail fein a stigh do'n chridhe, 's a' rúnach a chridhe chum gabhail ris; 's tha DIA mar so a' tarruing duin' a dh' ionnsui CHRIOSD, Eoin vi. 44. 's a' dealbh a chridhe amach fa chomhair, air chor 's nach fhaod é fáillneach ann sa chúis; oir anois' tha 'n cridhe am fad 's ann leud freagarrach fa chomhair CHRIOSD, air chor 's nach urra ni is lugha a shásucha, 's nach iarr é tuille, mar tha Daibhi a'g radh Salm lxxiii. 25. " Co th' agam ann sna " neamha shuas ach thus' a DHIA nan dúl? Is ni " bheil neach air talamh fós ach thus' a' bheil mo " dhúil." Tha 'n t anam anois' a' cuir roimhe básucha, ma dh' iarras DIA air é, gar a'bheil é fhathasd ach aig a dhoras, agus aghai d' a ionnsui.

Tharruing sinn an obair roi'-ullachai so gu cáileigin do dh' fhad, gun bhi ceangal aon neach r'a shamhuil so do dh' obair ullachaidh mar chaidh

a soil-

a ſoilleireach ann ſo; ach amháin, tha ſinn a'g radh, gu bheil DIA nan dúl a'buntainn mar ſo ri cuid eigin: 's far a bheil é toirt na h urrad do dhearbh-ſhoilleireachd do dhuine air a pheaca, air a thruailli'eachd, 's cho neo-chomaſach 's a tha é ann fein air ni maith air bith a dheanamh, 's a 'tcirt air mór chúram a ghabhail d'a ſhlainte ſhiorruith, mar an t aon ni feumail: 's ga chuir gu obair ann gnáthacha na meadhon a dh' órduich DIA chum cabhair ann ám feuma; tha mi 'g radh, nach bitheant' a gheibhear a mach gun d'thig a ſamhuil ſo do dh' obair gaoirid air crioch mhaith agus ghráſmhor. Gum broſnuiche DIA nam feart daoine chum a chúis a mhion-rannſucha le mor dhúrachd, agus neart agus grás iarruidh air TRIÁTH na beatha chum an obair a cho'-lionadh.



## C A I B. VI.

*An t eadar-dhealuch a tha eadar an lagh-obair ullachai ſin aig a'bheil crioch ghraſmhor, agus geur-mhothacha chealgoirean.*

*Cunn.* THA gluaſad mór coguis, agus geur-mhothacha trom mu thimchioll peacaidh aig cealgoirean 's aig daoine neo-dhearbhte mi-dhiadhui, 'g an cuir gu obair air uairibh; 's tha mi fui' amharus nach 'eil ann aon lagh-obair ullachai bha riamh agams', ach ion-ſamhuil na h oibre tha aig a mhuinntir ſin.

*Freag.* Bhiodh é ro dhuilich an t eadar-dhealucha cinnteach tha eadar an obair ullachai tha ann ſa mhuinntir ſin ann ſa bheil CRIOSD air a dhealbh

dhealbh ann diaigh laimh, agus gluaſad an lagha, tha air uairibh ann ſna daoine ann-diadhuidh a nochda; mar biodh crioch eigin ghráſmhor aig na geur-mhothacha 's aig dúſga coguis luchd muinntir an DIA bheo, agus comharan eile m'an labhair ſinn ann diaigh ſo, bhiodh é deachcair r'a chuir ann géill aon eadar-dhealucha ſoilleir eadar an da chuid ann an gluaſaid an lagha. Gidheadh, mar fhreagra do'n chunnuil, nochdai mi nithe eigin, nach bitheant' a gheibhear ann gluaſad nan aingidh, 's a tha ro ghnáthaicht' ann ſan lagh-obair ſin aig a'bheil crioch ghráſmhor.

1. Cha 'n 'eil geur mhothacha chealgoirean agus dhaoine neo-dhearbhte, gu bitheant' ach as leith beagan do pheacaibh ro ann-trom uabhaſach. Ni bheil Saul a'g aideach ach geur-leanmhuinn Dhaibhi, agus tha ſinn a' faicinn gun raibh é ciontach do dh' ioma peacadh oſ-barr air ſin, 1 Sam. xxvi. 21. Caib. xxviii. 7, 8. Cha 'n 'eil Judas a'g aideach ach amháin fuil neo-chiontach a bhrath, Mat. xxvii. 4. Ach 's bitheanta leis na geur-mhothachaibh ſin leis a'bheil DIA a'g ullach a ſhlighe fein ann ſan anam, gun iad a ſtad le cuid-eigin do na peacaibh aideacha, ge d' a tha iad a' toiſeach aig peacaibh ro ann-trom ghráineil; ach tha 'n duin' air a threórach air aghai gu ioma ceannairc ann aghai 'n lagha fhaicinn, agus " uilc gun áireamh 'g a chuairteacha," mar thuirt Daibhi 'n uair a fhuair é ſealladh air a pheaca, Salm xl. 12. 's mar an ceudna, ni bheil an lán gheur-mhothacha ſin coit-chionn, mar a chluinneas ſinn daoine gun tuigſe gu bitheant' a' g radh, " gu bheil iad a' peacach ann ſna h uile nithe ;" ach tha é ſonraicht' agus iriosal, mar labhair Pól uime fein ann diaigh laimhe; cha 'n é amháin

gu'm

gu'm b' eaſan " am peacach bu mhó," ach bha é gu ſonraicht 'na " fhear labhairt blaiſbheum, 's " 'na fhear geur-leanmhuinn," 1 Tim. i. 13.

2. Cha tric a ruigeas geur-mhothacha chealgoirean an truaill'eachd, agus corp a bháis ſin, a tha tármucha fuath do 'n ni tha maith, agus dian thogradh chum an ni tha olc. 'S bitheant' a chi ſinn 'n uair tha cealgoirean a'labhairt umpa fein ſan ſgriobtuir, gur h ann le árd-bharail 's le cáilеigin do dh'fhein-ſpéis mun timchioll fein a tha iad a' labhairt, araon a thaobh an ſaorſadh o thruaill'eachd, Eoin ix. 34. tha na Pharaiſich a'g radh ris an duine bhochd, " Bha thus' air do " bhreith gu h iomlan ann am peaca, 's a'bheil " thu 'g ar teagaſg-ne ?" mar nach biodh iad fein cho truaillidh a thaobh náduir ris-ſan; tha iad a'labhairt mu pheacanna mór, mar rinn Haſael, 2 Righ. viii. 13. " Am mada miſe gun deanainn " an ni mór ſo ?" agus mar an ceudna 'nan gabhail dleaſnas os laimh, mar thuirt an Sgriobhuich, Mat. viii. 19. " A mhaighſtir leanuidh mis ' thu, " ge b'é ball an d'theid thu." Faic cionnas a tha 'm pobull a 'g radh, Ier. xlii. 2, 3, 4, 5, 6. tha iad a'gabhail os laimh gun dean iad gach ni a dh' aithneas an TIGHEARNA DIA dhoibh: air chor 's gu bheil iad fhathaſd ann ſgach cúis " a' " cuir am fíreanteachd fein air chois, gun bhi " ſtríochda do dh' fhíreantachd DHE," Rom. x. 3. Ach faodai mi a'radh, nach é geur-mhothach agus gnáth-obair mu thimchioll truaill'eachd, agus corp a bháis ſin, a tha claona chum uilc, 's a'fágail neo-thogarrach chum maith, an earran is lugha do 'n obair far a' bheil DIA a'g ullach a bhighe fein. 'S gnáth leo iad fein a mheas 'n an daoine

daoine ro thruagh a thaobh lionmhoireachd a pheacai, 's tha é 'na ſpáirn ro chruaidh orra fhaotainn amach cionnas a bhitheas iad air an ſaoradh uaithe, mar tha Pól a' labhairt 'n uair tha é fui' ghnáth-obair man chúis ſin ann diaigh laimhe, Rom. vii. 24. "Och 's duine truagh mi! "co ſhaoras mi o chorp a bháis ſo?"

3. Gheibhear a mach gu bitheanta, nach 'eil geur-mhothacha chealgoirean, an dara cuid co ro dhúrachdach, 's nach cuir gnothach eigin eil' as an aireadh iad 'm'am faigh iad toil-inntin na ſuaimhneas d'an taobh; mar thachair do Chain, a chaidh 's a thog baile, 's cha 'n 'eil ſinn a' cluinntin a bheag tuille mu thimchioll a gheur-mhothachai, Gin. iv. Dh'fhalbh Felics gu ám a b' iomchui, 's cha 'n 'eil ſinn a' cluinntin luaidh air a chriothnacha ni's mó, Gniomh. xxiv. 25. No ma tha 'n obair ſin a' fás ro dhúrachdach, ann ſin tha é dol gu anabharr' air an taobh eile, 's a' tuiteam ann ea-dóchas gun dúil ri trocair, no ri ſlighe chum dol as o'n chunnart ann ſa bheil é 'g a fhaicinn fein. Air a mhodh ſo tha ſinn a' faicinn gun raibh Iudas ro dhúrachdach 'n a gheur-mhothacha, gidheadh dh'fhás é ea-dóchaſach, agus chroch ſé é fein, Mat. xxvii. 4, 5. Ach far a' bheil DIA a'g ullach a ſhlighe fein, tha 'n obair a' fás cho dúrachdach, 's nach faodar an duin' a chuir 'na thámh, gus am faigh é cáil-eigin do thoileacha; 's gidheadh fui'n ro dhúrachd ſo fein tha é feitheamh ri furtachd fhaghail o DHIA trid CHRIOSD: tha ſo ſoilleir o chainnt fear coimhead a phrioſuin, "Ciod is fheudar dhamh dheanamh chum 's gun ſábhalar mi?" Gniomh. xvi. 30. Tha 'n geur-rannſucha dúrachdach ſo

mu

mu chabhair fhaotainn, 'na ni ro chomharaicht' ann ſan obair ullachaidh a'threóraicheas duin' a dh' ionnſui CHRIOSD árd léigh an anma. Gidheadh cha 'n 'eil ſinn a'g iarrui gun earba neach ſam bith a ſtaid gu h iomlan ris na nithe ſin, do bhri' gun do luathſaich DIA eadar-dhealucha ſoilleir eadar na daoine diadhui 's na daoine mi-dhiadhui.

*Cunn.* Tha gná-eagal orm nach d'thug DIA na h urrad ſhealla' dhomh air mo pheaca 's air mo thruaighe, 's a tha é toirt do mhóran a tha é 'gairm gu h éifeachdach, gu h áraidh do m' leithid-ſe do pheacach ro mhór.

*Freag.* Tha é ro fhior, gu bheil an TIGHEARNA DIA a nochda do chuid do dhaoine ſeallana ro mhór d' am peaca 's d' an truaighe, 's tha iad leis a ſin air an cuir fa mhór eagal roi'n lagh: ach do bhri' nach 'eil gach uile neach air an toirt dlú do DHIA leis an lagh-obair ullachai ſin air mhodh mothachail, mar a nochd ſinn roimhe; mar ſin tha eadhoin a mhuinntir ris am buinear air an doigh ſin leis an lagh-obair, gnáthaichte ri oibreacha fa leith agus eug-ſamhuil, a thaobh tomhas an eagail, agus buanacha na h oibre ſin. Tha obair dhian neo-mhaireannach aig fear coimhead a phrioſuin; tha aig Pól obair a mhair tri laithe; 's tha daoin' eil' air an cumail fui' dhaorſa ré am beatha trid eagail a bháis, Eabh. ii. 15. Air chor s nach faod ſinn an TIGHEARN' a chumail ri aon doigh oibrich ann ſo. 'S é 'n ni áraidh ris a'bheil ſinn gu amharc ann ſna dúſgaibh agus ann ſna geur-mhothachaibh ſin a tha 'n lagh a' toirt duinn mu pheacadh agus mu thruaighe, ma tha DIA a' ruigheachd na'n crioch ſin ionnain, air ſon a' bheil na dúſgaibh 's na geur-mhothacha ſin gu bitheant' air

an cuir a ſteach do'n anam ; 's ma rainig na nithe ſin air an rún tha 'n ſin ni's leoir, 's cha ruig ſinn a leas a bhi fui' iomaguin mu thimchioll obair ullachai ſam bith tuille. Anois' tha ceithir aobhair air ſon a'bheil DIA a' buntuinn gu bitheanta ri peacaich, le eagal an lagh 's leis a mhoſgla cognis ſin.

AIR túS, Tha 'n TIGHEARN' a' nochda ſealla, do pheaca 's do thruaighe dhaoine dhoibh, chum an cuir o bhi deanamh bun na earbs' as am ſíreantachd fein, agus as an árd bharail tha aca mu thimchioll. Tha daoin' a thaobh náduir a' toirt caidreamh do ſmuaintibh árd mun timchioll fein, 's tha mór thogradh ac' a dh' ionnſui cúmhnanta na'n gniomh : tha DIA air an aobhar ſin a 'nochda dhoibh na h urrad d'am peaca 's d'an truailł'eachd, eadhoin ann ſna nithe is fearr a tha aca, air chor 's gu bheil iad a' toirt fuath dhoibh fein, 's a' cáll an dóchais mu chabhair air bith ionnta fein chum furtachd orra ann ám feuma : ionnas gu bheil iad air an co'-éigneacha chum am fíreantachd fein agus cúmhnanta na'n gniómh a thréigſinn, agus tearmuinn iarruidh ann ionad eigin eile, Eabh. vi. 18. Tha iad a'fás marbh dhoibh fein 's do'n lagh, a thaobh firinneacha, Rom. vii. 4. Ann ſin cha 'n 'eil tuille muinighin aca ſan fheoil, Philip. iii. 3. Tha ſo air a chialluch ann an tairgſe CHRIOSD, a' teachd a dh' iarrui 's a ſhábhala nan daoin' a bha caillte, Luc. xix. 10. 's a chum bhi 'na léigh dhoibh-ſin a tha eaſlan, Mat. ix. 12.

'S é 'n dara aobhar mór, IOSA CRIOSD a chliuthacha do dh' anmaibh dhaoine os cionn gach ni eile, chum 's gun tuit iad ann trom ghaol air, 's gun teich iad gu luath a dh' ionnſuidh an ionmhai

's a.

's an t ſeúd ro luachmhor ſin, a tha amháin comaſ-ach air duin' a dheanamh lán ſhaibhir, Mat. xiii. 44, 46. agus le ſo a dheanamh, gu 'm bi iad freag-arrach do rún an TIGHEARNA ann an dealbh an t ſoiſgeil, a tha foillſeach a ſhaor ghrás trid IOSA CRIOSD ann ſlainte dhaoine. 'S é ſealladh a thoirt do dhuin' air a thruaighe fein 's air a ſtaid bhrón-aich a thaobh náduir, an aon dóigh chum meas árd urramach a bhi aig' air Slanui'-fhear nam buadh, a tha amháin comaſach air a ſhamhuil ſin do chrea-tuir truagh a ſhaoradh o chuing a pheacaidh, agus o'n ſtaid chunnartaich ann ſa bheil é. Ni h é a-mhain gu bheil é treóracha duine gu mór mheas a bhi aig' air CRIOSD, ach mar an ceudna air gach ni a bhuineas do ſhlighe na ſlainte, mar tha grás, an nuadh cho'-cheangal, creidimh, &c. agus ni é ro-chúramach é chum a nithe príſeil, no a ſgriob-tuiribh óir a chruinneacha r'a chéile, chum a chóir air na nithe ſin a dheanamh cinnteach.

'S é 'n treas crioch áraid, Daoin' a chumail 's am fuadach o bhi cuir peacaidh ann gniomh, 's a thoirt orra cúl a chuir ris gach ann-diadh'achd, agus aontacha chum am muineal a chuir fa chuing CHRIOSD gu h iomlan. Tha DIA le mothach a thoirt do dhaoin' air am peacadh a' laſadh ni-eigin 'n an cridhe a tha 'na ſhamhladh ann cáil air ifrinn, mar mheadhon ullamh gu 'n cuir fa gheilt o ſin amach, le fios a bhi aca cia ſearbh do-ghiulan an ni-dealacha ri DIA, Ier. ii. 19. Mar ſo chi ſinn fois agus támh le mór ſhuaimhneas air a thairgſe do'n mhuinntir a tha ſgíth fann, air chúmhnant 's gu'n gabh iad orra cuing CHRIOSD, Mat. xi. 29. "Gabhuibh mo chuing oirbh, agus foghlumaibh "uam, oir tha miſe macant' agus úmhal ann "cridhe; agus gheibh ſibh fois d'ar n anmaibh."

'S tha DIA 'tairgse gabhail ri daoine, mar an DIA 's mar an Athair, air chúmhnant 's nach tabhair iad caidreamh shiothchail do Bhelial, 2 Cor. vi. 14, 15, 17, 18. " Creud é caidreamh na fíreantachd ri " neo-fhíreantachd ? agus creud é comunn an t " soluis ris an dorchadas ? agus creud an réite tha " aig CRIOSD ri Belial ? Air an aobhar sin thigibh " a mach as a'meadhon, agus dealuichibh riu, ars' " an TIGHEARN', agus na beanaibh ris an ni " neo-ghlan ; agus gabhui mis' a'm' ionnsui sibh, " 's bithidh mi a'm' Athair dhuibh, 's bithidh " sibhse 'n ar mic 's 'nar nigheana dhamh-sa, ars' " an TIGHEARN' Uile-chumhachdach."

'S é 'n ceathramh crioch mhór, Daoin' oibreacha suas chum úmhlachd thaingeil fhoighidneach do dh' uile thoil a Mhaighstir. 'S earran shonraichte do dh' obair an ni so, Esec. xvi. 63. " Ann sin " cuimhnichi tu, 's bithidh náir' ort, 's cha 'n " fhosgail thu do bheul ni's mó air son do náire, " 'n uair bhitheas mi réidh riut, air son gach ni " a rinn thu, ars' an TIGHEARNA DIA." Fágai sealladh air a thruaill'eachd 's air a thoillteannas fein duine 'na thosd, 's bheir é air a lámh a chuir air a bheul, ge b'é ní ni DIA air, Salm xxxix. 9. " Bha mi balbh, 's cha d'fhosgail mi mo bheul, " do bhri' gur tus' a rinn é." Esra ix. 13. " Cha " d' rinn DIA urrad pheanais oirn 's a thoill ar n " aingi'eachd." Mic. vii. 9. " Giulaini mí fearg " an TIGHEARNA, chionn gun do pheacaich " mi." Cha 'n 'eil suim aige creud a tha DIA a' deanamh air, na cia mar bhuineas é ris, ma shaoras sé é o'n fheirg a tha chum teachd. Tha trócair air bith 'na shochair mhór leis an duine fhuair a leithid sin do shealladh air fein ; tha é ni's lugha nan trocair is lugha. 'S é beatha aon

shruil-

ſbruileach a thuiteas o bhórd a Mhaighſtir. Mat. xv. 27. Tha é 'g a mheas 'na thrócair mhór nach 'eil é air a ſgrios gu tur, Tiur. iii. 22. 'S é ſo an ni a tha gu h iongantach a' fágail pobull bochd trioluideach DHIA cho toſdach fui'n triobluid, agus cho toilichte le 'n crannachar; 's ann a tha iad a' meas gu bheil eaſan a' toilltin ifrinn na dóruinn, a tha 'gabhail gu h olc aon ni tha DIA a' deanamh air, o'n a thug é maitheanas da 'na uile pheacaibh.

Mar ſin ma' ta, chum a chunnuil a ſháſucha, tha mi 'g radh, ma dh'fhógair an TIGHEARNA DIA thu o earbs' a dheanamh a' d' fhíreantachd no a' d' neart fein, 's ma chliuthaich é CRIOSD do d' chridhe os cionn gach ni agus neach eile, 's ma thug é 'na neart fein ort a chuir romhad, cogadh a thogail ann aghai gach peacadh air a' bheil thu fioſrach; 's gu bheil thu ann tomhas, mar leanamh air dol o'n chích, lán-toilicht' air ſon na rinn é as do leith, a' miannucha do lámh a chuir air do bheul air mhodh táingeil; ann ſin 's leoir na tha agad do gheur-mhothach air peacadh agus air truaighe, agus t obair roi'-ullachai ciod air bith í, 's cha chóir dhuit tuille teagamh a chuir mu thimchioll na cúiſe: ach amháin gabh comhairle gu dichioll a dheanamh air nuadh fhoillſeach agus barrachd mothachai fhaotainn gach aon lá air do ſtaid chaillte 's air t fheum anabarrach air IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear, a thaobh do pheacai' diomhair agus follaiſeach, ſean agus nuadh, gein agus gniomh: 's mar an ceudna chum nuadh chabhair fhaicinn ann CRIOSD, neach a tha 'na Shagart gu ſiorruith chum eadar-ghuidhe dheanamh; 's a chum obair an naomhaich agus na foighidin le taingealachd

ath-nuadhacha 's ath-bheothacha gu bitheanta: oir 's eigin do cháil-eigin do 'n obair ſin a tha ga d' iriſleacha fein, 's a'g árducha CHRIOSD, 's a tha co'-fhreagra d'a thoil, do ſtiúradh ré fad do bheatha ſan t ſaoghal.



## C A I B. VII.

*Mu Chreideamh.*

THA ſinn anois' a' teachd chum labhairt ma thimchioll comharan ni's ſoilléireadh agus ni's cinntiche, leis am faod daoin' an ſtaid ghráſmhor 's an cóir air CRIOSD aithneacha. 'S é cheud ni leis am faod daoin' an ſtaid ghráſmhor a thuigſinn, ma tha iad a' gabhail ri CRIOSD mar a thá é air a thairgſe gu ſaor ann ſan t ſoiſgeul. 'S é ſo creidſinn, no creidimh, ni is é cúmhnant a cho'-cheangail, Rom. iv. 16. "'S ann "o chreidimh a tha é, &c." Gniomh. xvi. 31. "Creid ann ſan TIGHEARN' IOSA CRIOSD, "agus bithidh tu air do ſhábhaladh." Anoiſe, ge d'a tha ann am briathra ſoilleir, cóir tre chreidimh duilich a chómhdacha, ni is é díreach ar cóir fein ann; gidheadh, 'n uair tha 'n cridhe a'gabhail ri IOSA CRIOSD, tha ſo cho ſoilleir ſo-mhothachaidh ann fein, 's gu'm faod ſinn a chuir ann áireamh na 'n comharan air ſtaid ghráſmhor: 's ma dhearbhas duin' a chúis ſo, cadhoin, gu bheil é creidſinn ann IOSA CRIOSD, tha é leis a ſin a' dearbha gu bheil cóir ro chinnteach neo mhearachdach aig' ann.

Tha móran daoin' a'gabhail eagail gu bitheanta roi'n chomhara ſo, air ſon aon do na tri nithe ſo a leanas.

1. Tha

1. Tha cuid do dhaoin' am barail gu bheil creidimh 'na dioṃhaireachd ro mhór, duilich ruigheachd orra. Ris a mhuinntir ſin tha mi 'g radh, Na bithibh ann am mearachd, oir ni bheil creidimh cho ſpáirneil 's a tha móran a' ſaoilſinn: tha mi 'g aideacha gur é toidhlaca DHE ſior chreidimh ann ſan tomhas is lugha, 's gu bheil é os cionn cumhachd fuil agus feoil; oir 's eigin do DHIA daoin' a tharruing a dh' ionnſui CHRIOSD, Eoin vi. 44. "Cha 'n urrain neach air bith teachd a'm' "ionnſuidhs', mur tarruing an t Athair a chuir "uaithe miſe é." Philip. i. 29. "Thugadh dhuibh-"ſe as leith CHRIOSD, creidſinn ann." Gidheadh bu dimeas air CRIOSD, 's air gach ni a rinn é, a radh gu bheil é ea-comaſach ruigheachd air; mar a chi ſinn, Rom. x. 6, 11. "Tha 'n fhíreantachd "a 'ta o chreidimh a'labhairt air a mhodh ſo, "Na abair ann a d' chridhe, Co theid ſuas air "neamh? (ſin r'a radh, a thoirt CHRIOSD a-"nuas.) No, co theid ſios do'n doimhne? (ſin r'a "radh, a thoirt CHRIOSD a rithiſt air ais o na "marbhaibh) Ach creud a their ſi? Tha 'm "focal am fogus duit, ann a d' bheul, agus ann "a d' chridhe: 's é ſin focal a chreidimh a tha "ſinn a' ſearmonach, eadhoin ma dh' aid'icheas "tu le d' bheul an TIGHEARN' IOSA, 's ma "chreideas tu ann a d' chridhe, gun do thog DIA "o na marbhaibh é, ſábhalar thu. Oir 's ann leis "a chridhe a chreidear chum fíreantachd, agus leis "a bheul a dh' aid'ichear chum ſlainte. Oir tha 'n "ſgriobtuir a'g radh, Ge b'e neach a chreideas "ann-ſan cha náraichear é." Bhiodh na h urrad nan chúis, a reir an ſgriobtuir ſin, 's a' radh, cha 'n thainig CRIOSD a nuas o neamh, cha d'éirich é o na marbhaibh, 's cha mhó chaidh é ſuas le buaidh-

buaidh-chaithreim chum neamh. Tha mi 'g radh, gun d' rinn é 'n t ſlighe chùm rioghachd na glóire ro fhuraſt' im'eachd innte; agus rinn é creidimh, ni is é 'n cúmhnant atha air iarruidh air ar taobh-ne, ni 's uſa na tha daoin' am barail. Chum 's gur feaird a thuigear a chúis ſo, thugaibh fainear nach i 'n creidimh a dh' fhírinnicheas a chreidſinn gu bheil mi air mo thagha, no gu bheil grádh aig DIA orm, no gun do bháſuich CRIOSD air mo ſhon, no an ſamhuil ſin; tha gun amharus na nithe ſin ro chruaidh ruigheachd orra agus ann tús tionnſgnuidh cha mhór nach neo-chomaſach do'n aitim ſin a tha dúrachdach am buithinn; 'n uair tha ana-creid'ich a tha ann ſtaid náduir agus cealgoirean mealltadh a' mothacha ro bheag ſpáirn 'na radh gu bheil na nithe ſin uil' aca fein: Tha mi 'g radh, nach iad aon do na nithe roimh ráit' an creidimh fior a dh' fhírinnicheas: ni mó is é amháin aon bhriathar a chaidh a ſgriobhadh a chreidſinn, no air am faodar ſmuainteacha. Tha mi 'g aid'eacha, gu bheil eaſan a tha creidſinn ann IOSA CRIOSD, a'creidſinn na labhair DIA mu thimchioll ſtaid pheacach, thruagh duin' a thaobh náduir, agus tha é creidſinn gu bheil ſo fior, " Gu bheil beatha ann " ſa Mhac, a bha air a chuir gu bás, 's a dh' éirich " a rithiſt o na marbhaibh,&c." Ach cha 'n 'eil a h aon diu ſin, no idir an ioma ſamhuil do dhearbh-fhirinn a chreidſinn, a' ſoilleireach a mach an creidimh a dh' fhíreanaicheas, no an creidimh ſin ann a Mac DHIA, a tha air a labhairt ſan ſgriobtuir; oir nam b' é ſin a chúis, cha bhiodh ann ach gniomh na tuigs' amháin: ach 's i 'n creidimh fior a dh' fhíreanaicheas, a tha ſinn ſan ám ſo a'g iarrui, mar dheadh chomhar air cóir ann CRIOSD, gniomh no obair áraid a chridhe agus na toile; air do nithe

eug-

eug-ſamhuil bhi air an roi'-chiallucha mu fhírinn ann ſan tuigſe, leis a chridhe tha é air a chreidſinn chum fíreantachd, Rom. x. 10. 'S ge d' a tha é coltach o'n 9 rann do'n chaibdeil ſin, gun ſábhalar duin' air chúmhnant 's gu'n creid é an dearbh-fhírinn ſo, " gun do thog DIA CRIOSD o na " marbhaibh;" gidheadh 's eigin duinn' ni 'eil a thuigſinn ſan áite ſin, ann ſan 10 rann, a bharrachd air firinn nam briathra ſin a chreidſinn: oir os-barr gu bheil an creidimh ſin aig na deamhain uile, leis a' bheil iad a' creidſinn gun do thog DIA IOSA CRIOSD o na marbhaibh; air an doigh ſo tha 'n ſgriobtuir gu ſoilleir a' nochda gur é amhain gabhail ri CRIOSD an creidimh ſlainteil a dh' fhíreanaicheas, Eoin i. 12. " A mheud 's a ghabh ris, " thug ſé dhoibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do " DHIA, eadhoin dhoibh-ſin a tha creidſinn 'na " ainm." Tha é air a ſhoilleireach ann ſin gur é gabhail ri CRIOSD creidſinn 'na ainm. Theirear do ghná ris " ſochcracha bunailteach air an TIGH" EARNA," Iſa. xxvi. 3. " dóchas a chuir ann " DIA," a tha gu tric air ainmeach ann leabhar nan Salm, agus 's é is ciall do'n fhocal, taic no cudthrom a leig air. Is "creidſinn ann CRIOSD é," Eoin vi. 29. " 'S i ſo obair DHE, gu'n creid ſibh " ſan ti a chuir ſé uaithe," 's a tha gu minic mar so air ainmeach ann ſan Tiomna-Nuadh. 'N uair tha DIA toirt air daoine creidſinn air mhodh ſlainteil, tha é air a radh gu bheil ſé 'g an tarruing a dh' ionnſui CHRIOSD; 's an uair tha DIA a' toirt aire dhoibh chum creidſinn, tha é 'g an gairm d' ionnſui, Eoin vi. 37, 44. " Thig iadſan uile thug " an t Athair dhomh-ſa do m' ionnſui; 's an ti a " thig a' m ionnſui cha tilg mi air chor ſam bith " amach é. Cha'n urrain neach air bith teachd " a'm'

" a'm' ionnſuidhs', mur tarruing an t Athair a chuir
" uaithe miſe é." Tha rioghachd néimh coltach
ri dain' a fhuair ſeúd ro luachmhor, air a'bheil é
tuiteam ann gaol, Mat. xiii. 44, 45, 46. Tha mi 'g
radh, nach 'eil oibreacha ſo a chridhe air IOSA
CRIOSD, 'na chúis cho ſpáirneil 's a tha daoin' a'
breithneacha. Am faodar a mheas gu bheil an ni
ſin ro dhiomhair dhuilich, a tha gu mór a'co'-
ſheaſamh ann an togradh? Ma tha mór dhéigh aig
daoin' air, tha é aca; oir 's beannuicht iadſan air
a bheil ocras na córach, Mat. v. 6. M'as áill leibh,
's é bhur beatha, Taiſb. xxii. 17. A'bheil amharc
gu deónach air an t Slanui'-fhear a tha air árducha,
'na ni cho triobluideach ea-comaſach? Iſa. xlv. 22.
" Amharcaibh ormſa, agus bithibh air bhur ſábh-
" ala, ſibhs' uile chriochaibh na talmhuinn," 's a
chum ni a ghabhail a tha air a thairgſe, air a nochda,
's air innſe gu'm buin é dhomhſa, ma 's é 's gu 'n
gabh mi é, agus mar gu 'm b' ann gu 'm foſgluinn
mo bheul, 's gun deanainn rathad dha? Salm
lxxxi. 10. " Foſgail do bheul gu farſuing, agus
" lionaidh mis' é." Air chor 's nach ion do dhaoin'
a ſhaoilſinn gu bheil creidimh duilich fhaotainn, do
bhri' nach 'eil ann ach ion-ſamhuil nan nithe ſin a
dh' ainmich mi, mu'r lugha i na iad ſin. Och!
nam bu comaſach dhomh * iompaidh a chuir air
daoine creud i 'n creidimh a dh'fhíreanaicheas, a
tha toirt lán chóir dhomhs' air CRIOSD! 'S minic
a tha ſinn a' cumail am fois agus an ſuaimhneas
dligheach o dhaoine, le bhi cuir ann géill doibh gu
bheil creidimh 'na ni eigin domhain diomhair, agus
le'n cuir fui' iomadh amharus neo-fheumail mu
timchioll, leis a'bheil iad air an cumail ann dorcha-
das mun chúis.

2. Tha

* chuir am fiachaibh.

2. Tha daoin' ann nach 'eil a' deanamh feum air bith do'n chomhara so, 'g a inheas 'na árd pheacadh ann-dánadh iad a ghabhail os laimh gu bheil aon ni ac' a tha cho luachmhor ri fior chúmhnant an nuadh cho'-cheangail. Ris a mhuinntir so tha mi 'g radh, Cha ruig sibh a leas urrad eagail a ghabhail roimhe, mar gu 'm b' árd uaill a ghabhail os laimh: oir ge b'é ni a tha ann am fior chreidimh, 's eigin do dhaoin' a chuir romp' a faotainn, air neo gun ni air bith fhaotainn; oir as a h eug'ais tha gach comhar' eile diomhain; cha dean míle ni eil' an gnothach as a h eug'ais: mur creid duine, tha é santuinn ann staid na dóruinn, Eoin iii. 18, 36. "Tha 'n tí nach creid ann, air a dhíte cheana, "chionn nach do chreid é ann ainm aon-ghin "Mhic DHE. An tí nach 'eil a' creidsinn ann sa "Mhac, cha'n fhaic fé beatha, ach tha fearg "DHE a' gabhail cómhnuidh air."

3. Tha daoin' eil' ann nach 'eil a' gabhail gnothach ri comhara ro-luachmhor so a chreidimh, do bhri' gu bheil iad a' meas gur obair ro spáirneil dhuilich, creidimh fhaotainn a mach far a'bheil i. Ris a mhuinntir so tha mi 'g radh, Nach 'eil i cho duilich fhaotainn a mach, do bhri "gu bheil aig an "tí a chreideas, an fhianais ann fein," 1 Eoin v. 10. 'S ní i a dh' fhaodar aithneacha tre cháiligin do mhion-rannsucha dúrachdach. Cha 'n é mháin gu'm faod sinn móran a dheanamh chum a faghail amach leis an obair roi'-ullachaidh a tha dol air thoiseach orra ann am móran, mar tha duin' a bhi a' smuainteacha 's a'creidsinn a staid chaillte, 's nach 'eil é murrach air a ghnothach fein a dheanamh, 's gu bheil lán fhothaintichead ann CRIOSD, 's tha ro ion-mhiannuichte nam b' urrain easan ga

fhaot-

fhaotainn; le bhi cuimhneacha gu dúrachdach air ſo, le cridhe foſgailt' a' gnáth-fheitheamh gu cabhair fhaotainn; 's mar an ceudna leis na nithe a tha 'na co'-chompanas no na co'-chuideachd, ſin r'a radh, ſpéis a thoirt do dh' uachdranachd CHRIOSD, 's d'a oifig mar Righ 's mar Fháidh, miann na togradh chum mi fein a thoirt ſuas dá gu h iomlan, chum bhi air mo ſtiúradh leis; agus mar an ceudna leis na nithe a tha gu nádurra 'g a leantuinn, ſin r'a radh, ſtiúradh an fhocail, obair a ghlanas an cridhe, oibreacha tre ghrádh, &c. Tha mi 'g radh, nach é amháin gu 'm faod ſinn creidimh aithneacha leis na nithe ſin, ach tha i ſo-mhothachai leatha fein agus le gné fein; ge nach 'eil mi 'g áich'eadh, nach feum cáil-eigin do chómhna Spiorad DHIA bhi againn, leis an aithnich ſinn na nithe a thugadh dhuinn gu ſaor o DHIA, 1 Cor. ii. 12. mar an ceudna fós, gun do chuir DIA nan uile ghrás f'ar comhair ioma dearbhha ſoilleir agus comharan, mar chómhnadh luachmhor, leis am faod daoine fhaicinn gu ſoilleir a' bheil no nach 'eil an creidimh ſlainteil ſin a dh' fhírinnicheas aca fein, 1 Eoin v. 13. "Na nithe ſo ſgriobh mi d' ar "n ionnſuidhs' a tha creidſinn air ainm Mhic DHE, "chum 's gu 'm bi fios agaibh gu bheil a bheatha "mhaireannach agaibh." Gidheadh tha mi fhathaſt a'g radh, gu bheil creidimh, no creidſinn, ni is é cáil-eigin do dh' oibreach a chridhe air CRIOSD ann ſan t ſoiſgeul, agus gabhail ris mar tha é air a thairgſe ann, dearbh-ſhoillcir ſo-fhaicinn leatha fein do dhuine tuigſeach, le cómhnadh gnáthaicht' an Spioraid; mar dean an TIGHEARNA DIA, air ſon riaſuin a tha amháin aithnichte dhá fein, ceó dorchadais a thilgeadh

air

air tuigſe ſhoilleir an duine, leis 'm bu chóir dhá an ni tha ann fein a thuigſinn agus a mhothacha.

Tha 'n creidimh ſo a dh'fhireanaicheas, a tha ſinn a' dearbhadh a bhi cho ſoilleir, air a' cuir far comhair ſan ſgriobtuir air ioma doigh, ann am buan ghliocas 's ann co'-aontacha gráſmhor DHE, do reir a h oibreachadh eug-ſamhuil mu DHIA, 's a dol amach as a dhiaigh, air chor 's gu'm faod gach neach aig a'bheil i, a lán thuigſinn gu bheil i aige. Tha i air uairibh a' g oibreacha le dian-thogradh chum aonachd maille ri DIA ann CRIOSD: 's é ſo an dearcadh air DIA tha air ainmeach ann Iſa. xlv. 22. "Beachdaichibh ormſa, 's bithibh air bhur "ſábhala, ſibhs' uile chriochaibh na talmhuinn." 'S coltach nach 'eil ann ſo ach gniomh anmhunn, a tha fada gaoirid áir cuid eile do dh' oibreach a chreidimh ann ám eile, faodai é bith ann ſa cheart neach ſin fein. Seallai daoin' air ni ris nach bi chridhe aca beantuinn, no ghlaca 'nan laimh; faodaidh iad amharc air duine ris nach 'eil a chridhe aca labhairt: gidheadh thug DIA 'n gealla do chreidimh ann ſan oibreacha ſin, mar tha 'n ſgriobtuir roi'-ainmicht' a' nochda; agus rinn é ſo gu glic trócaireach, oir 's é ſo an-t aon doigh air an tuigear oibreach a chreidimh air uairibh air cuid do dhaoine. Mar ſo tha oibreacha no dol amach a chreidimh air an ſoilleireacha ſan ſgriobtuir, le "ocras agus tart na fireantachd," Mat. v. 6 agus ann air a ſhoilleireacha le bhi toileach, Taiſb. xxii. 17. "Agus ge b'é neach leis an áill, gabhadh "é uiſge na beatha gu ſaor."

A rithiſt tha 'n creidimh ſo a dol amach le taic' a leig' air an t Slanui'-fhear ghrádhach, 's an t anam a' gabhail ri CRIOSD mar ionad ſtad 's mar ſléigh dhóchais, agus tha DIA 'ga nochda air an doigh

ſo, ge d' a tha é 'na chloich-thuiſlidh do dhaoin' eile, Rom. ix. 33. Tha 'n t oibreacha ſo dh'i air a chuir far comhair gu minic ſan ſgriobtuir, ann ſna briathraibh ſo " earbs' a dheanamh as agus fois " a ghabhail" air DIA; agus tha geallana ro luachmhor air an toirt do dh'oibreacha ſo a chreidimh, mar chi ſinn ann Iſa. xxvi. 3, 4. " Coimheadidh " DIA a mhuinntir ſin ann ſìth iomlan, aig a bheil " an inntin air ſochcrach air; air ſon gu bheil iad " a'cuir an doigh ann. Cuiribh bhur muinighin ann " ſan TIGHEARNA DIA; oir aige-ſan tha neart " ſiorruith." Mar ſo tha Salm cxxv. 1. " Bithidh " iadſan a chuireas an dóchas ann DIA, mar bheinn " Shion nach faodar a charuch am feaſd." Tha mi 'g radh, gun d'thug an TIGHEARNA geallana do'n doigh ſo do dh' oibreach a chreidimh, air dha fios a bhi aige gun oibrich i air a mhodh ſo gu minic le móran daoine; agus bithidh é ro fhollaiſeach dhoibh fein, 'n uair bhios creidimh a'g oibreach air an doigh ſin.

Tha creidimh air uairibh a' dol amach ann diaigh DHE le feitheamh gu bunailteach air, 'n uair tha 'n t anam ann dúil ri ni eigin fhaghail o DHIA, 's nach d' fhuair é a rún a lán-fhoillſeach a reir r'a thoil mu thimchioll an ni ſin ris a' bheil é 'n earbſa; ann ſin tha creidimh a' feitheamh gu foighidneach ri toil DE, 's mar ſo tha 'n gealladh air a cho'-liona dh' i, Iſa. xlix. 23. " Cha bhi náir' air an aitim a " dh' fheitheas ormſa." Tha creidimh a'g oibreach air uairibh air mhodh toileil air DIA, 'n uair tha 'n t anam a' breithneacha gu bheil DIA 'ga thilgeadh uaithe, 's a' bagradh a leir-ſgrios, Iob xiii. 15. air chor 's ge d' " a mharbh é mi, cuiridh " mi fhathaſt, mo dhóchas ann." Chaidh creidimh

na mnatha bochda fin a bha ann an Canaan, Mat. xv. 22,—28 a tha cho mor a cliuthacha le CRIOSD, amach air an doigh ſo le oibreacha toileil ann aghai gach triobluid a bha ſan rathad; agus tha 'n TIGHEARN' a' ſár-mholadh mar rinn i, chum miſneach a thoirt dhoibh-ſin a bhios 'na ſhamhuil ſin do ſtaid. Bhiodh é ro fhadalach gach doigh eug-ſamhuil air an oibrich creidimh ainmeacha fa leith. Faodai mi a'radh, gun do nochd DIA é fein agus iomlaineachd ann CRIOSD air ioma doigh, fui' ſmuaintibh eug-ſamhuil, a reir ſtaid no triobluid an anma, chum cómhnadh éifeachdach a dheanamh ri daoine 'n am feum. Agus air an aobhar ſin tha creidimh, ni is é am meadhon a dh' órduich DIA chum iomlaineachd CHRIOSD iomachar a dh' ionnſui 'n duine, 's a chum aonachd agus co'-chomunn a chumail ſuas ris, a'g oibreach air mhodh eug-ſamhuil air DIA ann CRIOSD: oir 's é creidimh cridhe an duin' a dhealbh 's a cho'-chumadh a reir innleachd DHE chum peacaich a ſhábhala trid IOSA CRIOSD, ann ſam bu taitneach leis an Athair gu'n gabhadh an iomlaineachd ſin cómhnuidh; air chor 's ge b'é lámh air an tionndai CRIOSD, gu bheil creidimh 'ga dhlú-leantuinn, 's a'g aoma' da ionnſuidh air an doigh ſin fein. Tha CRIOSD ga nochda fein do'n chreid'each bhochd air gach doigh air am faod é bhi feumail dha, agus uime ſin tha creidimh a'g oibreach air CRIOSD chum tarruing o iomlaineachd-ſan a reir feum agus ſtaid an duine. Mar eiſiomplair, tha 'n t anam lomnochdte, gun chómhdach chum a dhion o fhearg dhoiniònnach an Uile-chumhachdaich; tha CRIOSD 'na thruſcan faſg'ach díonach ro mhaiſeach, Taiſb. iii. 17, 18. mar ſo ma'ta 's é 's obair do chreidimh an TIGHEARN' IOSA a chuir uime ann

ſo, Gal. iii. 27. Tha miann agus cíocras mór air an anam ann diaigh ni-eigin a lán-ſháſuicheas gu bith-bhuan é; tha IOSA CRIOSD 'na bhainne, 'na fhion, 'na uiſge, 'na aran na beatha, agus 'na fhior mhana, Iſa. lv. 1, 2. Eoin vi. 48,—51. 's caſan * a chuirm do nithe reamhar, 's do dh'fhion air ath-tharruing, Iſa. xxv. 6. ann ſin 's é obair agus gnáthach a chreidimh, dol a cheannach, a dh' ith, agus a dh' ól gu ſaibhir pailt, Iſa. lv. 1. Eoin vi. 53,—57. Tha'n t anam air a dhian ruagadh as leith cionta eigin a bheag no mhór; agus 's é IOSA CRIOSD am baile dion, agus an t Ard-Shagart ann, neach am fad 's is beo é, 's é ſin gu ſiorruith, tha 'n duine bochd a tha buithinn a bhaile ſin, lán-tearuinte: ann ſin 's é obair agus ſeirbheis a chreidimh, teiche d'a ionnſui chum bhi ſábhailte, gu greim a dheanamh air an dóchas a chuireadh rothainn, Eabh. vi. 18. Ann aon fhocal, ciod air bith an ſeol air am bi CRIOSD feumail do dhuine, tha é labhairt air a mhodh ſin mu thimchioll fein; 's mar tha é 'ga nochda fein ſan ſgriobtuir, 's amhuil a tha creidimh a' treóracha da ionnſui. Ma tha CRIOSD 'na Fhear-nuadh poſda, théid creidimh amach fui' dháimh póſaidh; m'as Athair é, tha creidimh a' tagradh gur leanamh an duine; m'as Aodhair' é, tha creidimh a' tagradh gu 'm bi an duine 'na aon da chaoiribh; m'as TIGHEARN' é, tha creidimh a' gairm ſin d'eth, ni nach comaſach do neach air bith a dheanamh ach trid Spiorad DHE, 1 Cor. xii. 3. ma bha é marbh, 's ma dh' éirich é a rithiſt chum ar fíreanacha, tha creidimh a' lán-chreidſinn gun do thog DIA ſuas é chum na criche ſin, Rom. x. 9. Ge b'é áit' a' bheil caſan bu

* an fhéiſt.

bu mhiann le creidimh a bhi ſa cheart ionad ſin; agus ge b'é ſam bith é, bu toil le creidimh a bhi ann tomhas eigin d'a réir: oir, 's ann tre chreidimh a tha 'n cridhe air a cho'-chumadh amach am fad agus ann leud fa chomhair CHRIOSD; ſeadh 'n uair a theid ainm 's a chliu amach 'na fhírinn, ge nach 'eil creidimh a' faicinn móran, gidheadh tha i creidſinn 'na ainm, air ſon a chliu mhaith a chraobh-ſgaoil é mu thimchioll fein, Eoin i. 12.

Ach a chum mearachdan a ſheachna, thugaibh fainear, 1. Ge d' atha 'n creidimh a dh' fhírinnicheas a'g oibreach air doighibh co eug-ſamhuil, gidheadh cha 'n 'eil gach uil' oibreach agus gnáthacha dhiu ſin aig gach fior chreid'each aig a'bheil dearbh chóir air CRIOSD; oir ni bheil a ſtaid 'nam feum: agus mar an ceudna 's toil leis a Mhaighſtir gun chreidimh cuid do dhaoin' a tharruing amach air uairibh, ann cuid-eigin do na doighibh ſin, air ſon aobhair a tha amháin aithnichte dha fein, eadhoin 'n uair tha 'm feumalachd (a reir am barail) ann cás a ſhamhuil ſin do dh' oibreacha creidimh. Gu cinnteach, cha 'n 'eil gach neach murrach air a radh, " Ge d' a mharbh " é mi, cuiridh mi fhathaſt mo dhóchas ann." 'S lionmhor iadſan nach rachadh leis a mhnaoi a mhuinntir Chanaan mun do labhair mi roimhe, Mat. xv. ach a ghlacadh mi-mhiſneach, 's a leige' dhui an gnothach mun raibh iad. 'S ann air a ſhon ſo a tha CRIOSD a'cliuthacha creidimh cuid do dhaoine ni 's mó na creidimh dhaoin' eile, Mat. viii. 10. mar bha 'n Caiptein-cheud: Mat. xv. 28. agus a bhean a mhuinntir Chanaan. Tha' móran do dhaoine diadhui fui' mhór thriobluid agus

neo-fhoifneach mu thimchioll an creidimh, chionn nach 'eil iad ga mothach air gach doigh a tha air ainmeacha fan fgriobtuir; ach 's gann a gheibhear aon duine, a dh' oibrich a chreidimh air gach doigh dhiu fin.

2. Tha moran do dh' oibreacha fo a chreidimh air uairibh gu laidir beothail, neartmhor foilleir fo-mhothachaidh; agus tha iad air uairibh gaoirid air fin, 's tha mi-chreidimh a' faghail buaidh; air chor 's gur neo-chinnteach an ni breith a thoirt air ftaid duine le oibreach a chreidimh. Tha finn a' faicinn gu bheil eadar-dhealucha mór eadar oibreach a chreidimh air uairibh ann fna naoimh fein, mar a nochd finn roimhe.

3. Tha gach aon do dh'oibreacha fin a chreidimh 'na chomhara maith do'n neach aig a' bheil é, 's tha geallaine air an ceangal ris, mar a thuirt finn roimhe.

Gidheadh, 4. Ge d' a tha aig oibreacha fin a chreidimh geallaine ceangailte riu, cha 'n iad, air a fhon fin, cúmhnant an nuadh cho'-cheangail: oir nam b' ann mar fin a bhiodh a chúis, dh'fheumadh a h-aon diu bhi aig gach neach, ni nach 'eil fior, mar a thuirt finn roimhe. Tha gealladh air a thoirt dhá-fan a bheir buaidh: ach cha 'n é buanacha cúmhnant an nuadh cho'-cheangail, ach tha é 'ga roimh-chiallucha. Tha geallainean air an toirt feachad do ghnáthacha gach uile ghrás, fan fgriobtuir; ach 's é creidimh amháin cúmhnant a cho'-cheangail. Tha mi 'g radh ma'ta, gu bheil na geallainean air an toirt do dh' oibreacha fin a chreidimh, ni h ann mar fin, ach mar tha iad a' roi'-chiallucha creidimh a dh'fhíreanaicheas, ni is é cúmhnant a cho'-cheangail. 'S oibreacha creid-

creidimh gach ni dhiu sin, ach ni h ann mar tha i fíreanacha. Air an aobhar sin,

5. Tha ni eigin ann a tha aig gach neach a tha ann staid na'n grás, a tha air a chiallucha le uile oibreacha roi'-ainmicht' a chreidimh, ann sa bheil nádur agus bith na creidimh a dh' fhíreanaicheas a' co'-sheasamh. Agus 's é so an cridhe bhi lán toilichte le innleachd DHE chum peacaich a shábhala trid CHRIOSD; 'n uair tha duine toilichte le innleachd DHE chum dioladh a thoirt do chEartas, trid IOSA CRIOSD, ann sa bheil gach uil' iomlaineachd a'gabhail cómhnuidh le lán-toil an Athar; 'n uair tha cridhe agus anam duine lán-toilichte leis na nithe sin, ann sin tha é creidsinn chum slainte. Mar a rinn DIA ann tús duine freagarrach do chúmhnanta na'n gniomh, le chruthach ann staid iomlan, 's le chuir 'na chomas a thoil a cho'-lionadh ann sa chúmhnanta sin; air an amhuil cheudna fui'n nuadh cho'-cheangal, 'n uair tha DIA a' toirt a chridhe nuadh do dhuine, tha é cuir samhladh agus dealbh uil' innleachd fein ann san nuadh cho'-cheangal air an duine, air chor 's gu bheil é freagarrach do thoil DE: mar so tha é giulan air fein íomhaigh agus dreach an dara Adhamh, IOSA CRIOSD. 'S earran mhór so do'n nuadh chridhe, agus tha é calg-dhíreach ann aghai oibre; do bhri' gu bheil an duin' a' tuiteam gu tur o oibribh, " a' fás marbh do'n lagh," a thaobh fíreanacha, " tre chorp CHRIOSD," Rom. vii. 4. Air do'n duin' a thoirt fainear gun do dhealbh DIA doigh air a cheartas fein a dhioladh, 's air daoin' a shábhala le IOSA CRIOSD a theachd san fheoil, air leis gu bheil an seol so cho maith agus cho chinnteach, 's gu bheil é gu buileach a' leige' dh'eth

dh'eth gach ſmuain air bhi air a ſhábhala lé obair an lagha, mar a thuirt mi roimhe, 's a' gabhail gu toileach ris an innleachd ſo chum peacaich a ſhábhaladh: agus 's é ſo creidſinn no creidimh, calgdhíreach ann aghai oibre, 's ann aghai earbs' air bith a dheanamh-aſda. Tha ſo ann ſgach neach a tha ann an ſtaid na 'n grás, ann ſnach 'eil móran do dh' oibreach a chreidimh r'a fhaotainn. Tha ſo gu ſoilleir a' nochda gu bheil mothach aig duin' air a thruaighe 's air a thriobluid, gun fhurtachd gun fhuaſgladh air bith ann fein: 's tha ſo a' roi'-chiallucha gu bheil é toirt fainear gu bheil iomlaineachd ann CRIOSD, mar an t aon fhuaſgla leoir-fhothainteach: tha ſo a' ciallucha gu bheil gné bhuntuinn aig an duine ris an fhuaſgla bheannuichte ſo: oir air do'n chridhe tlachd a ghabhail ann ſan innleachd ſin, tha é 'g aoma mar ſo da ionnſui. 'S ni ſo a tha gu ſoilleir air a chialluch ann ſgach oibreacha do'n chreidimh, mun do labhra roimhe. Tha ſo aige-ſan air a'bheil cíocras deónach; 's tha é aig an ti a tha ga thaice fein ris, agus tha é aig an neach a tha cuir IOSA CRIOSD uime, &c. 'S é ſo " CRIOSD cumhachd agus " gliocas DE a mheas chum ſlainte;" 's tha é air a radh gu 'm bi é mar ſin dhoibh-ſan uil' a chreideas ann, 1 Cor. i. 24. Tha iad a'meas gu bheil innleachd DHE chum peacaich a ſhábhala glic agus ro chinnteach, agus 's é ſin creidſinn no creidimh. Air an aobhar ſo, tha CRIOSD a tha 'na chloich dhiúlta do mhóran, ro luach-mhor phríſeil dhoibhſan a tha creidſinn; cloch a tha ro fhreagarrach lathailteach chum tigh briſt' an duine chaillte, athnúadhach, a dhaighneach, agus a dheanamh ſgiamhach maiſeach. " Chum a'bheil ſibh a' teachd, " mar

"mar chum cloich bheo, a dhiúlta gu deimhin le "daoine, ach air a tagha le DIA, agus príſeil: "tha ſibhſe mar an ceudna mar chlochaibh beotha, "air bhur togail ſuas 'n ar tigh ſpioradail, 'n ar "ſagartachd naomh chum iobairte ſpioradail "ofrail, taitneach do DHIA trid IOSA CRIOSD. "Uime ſin tha ſo mar an ceudna air a chuir ſios "ann ſan ſgriobtuir, Feuch cuiream ann Sion "priomh chloch-oiſinn, taghta agus príſeil: 's an "ti a chreideas ann cha chuirear gu náir' é. "Dhuibhſe uime ſin a chreideas tha ſé príſeil: "ach dhoibh-ſan a tha eas-úmhal, a chloch a dhiúlt "na clochairean, rinneadh ceann na h oiſinn dith, "agus cloch thuiſlidh, agus carraig oilbheum, "dhoibhs' a thuiſleas air an fhocal, air dhoibh bhi "eas-úmhal, chum an d' órduiche fós iad," 1 Pead. ii. 4,—8. "Tha rioghachd néimh coltach "ri duin' a fhuair ionmhas, 's a thaobh a gháir-"deachais air a ſhon reic ſé 'n t iomlan do na bh' "aige," Mat. xiii. 44. Tha na briathra ſin a' nochda ceart ſeol a chreidimh, ſin r'a radh, gur ann trid IOSA CRIOSD a bhios daoin' air an ſábhala, mar tha é air fhoillſeacha ſan t ſoiſgeul; tha 'n cridhe lán toilichte leis an innleachd ſin mar ni a tha ga lán-ſháſucha. 'S é ſo creidſinn ann am Mac DHIA a tha air a thogail ſuas: a tha air a choimeas ri amharc ſuas air an naithir phrais, Eoin iii. 14. 'S ann do bhri' gun do thaitin an t innleachd ſin ris an duin' a rinneadh éifeachdach é chum a leigheas; 's amhuil a tha chúis ann ſo, "an ti a tha mar ſo a' creidſinn, chuir ſé a ſheula "ris, gu bheil DIA fior," Eoin iii. 33. Fior? cia ann? ann ſan fhianais ſin a thug é, gun d' fhuair DIA beatha do dhaoine, 's gur ann an CRIOSD a tha ſlaint' agus ſonas ſiorruith ar anma

neo-

neo-bháſmhor a' co'-ſheaſamh, do bhri' gur eaſan a ghábh os laimh ar ſaoradh, trid fhuil ioc-ſhlainteach fein a dhortadh air ar ſon, 1 Eoin v. 10, 11. " An ti nach creid, rinn é breugoire do " DHIA." Cia ann? 'Na radh gur é IOSA CRIOSD an t ſlighe chinnteach neo-mhearachdach agus thearuinte chum néamh. 'S é ſo bhi lán-toilichte leis an innleachd ſin; agus tha é co'-fhreagra do gach ni tha air a chuir fios ſan ſgriobtuir mu thimchioll creidimh a dh' fhírinnicheas. 'S é ſo creidſinn ann CRIOSD, gabhail ris agus an ſochcrach air chum ſlainte, tha air a chuir fios ann leabhar na'n ceiſt; a chreidſinn gur é IOSA an CRIOSD, 's é ſin, an t AON úngte, a ſheulaich an t Athair, 's a chuir ſé air leith, 's a rinn é iomchui fa chomhair na h oibre ſin, eadhoin, an duin' a dheanamh réi' ri DIA; agus " tha eaſan a tha " creidſinn gur e IOSA an CRIOSD, air a bhreith " o DHIA," 1 Eoin v. 1. 'S é ſo a chreidſinn o'n chridhe, gun do thog DIA ſuas CRIOSD o na mairbh, Rom. x. 9. Tha 'n duin' a' creidſinn gun d'fhuair CRIOSD bás, 's gun d'éirich é chum lán-díoladh a thoirt air ſon peacaidh a chinne-daoine. Faodai deamhain an ni ceudna a chreidſinn: ni h eadh, ach tha 'n duine mu bheil mis' a' labhairt, ga lán-chreidſinn le uile chridhe, (ni nach 'eil an comas do neach a tha ann ſtaid náduir a dheanamh, gus an tiubhrar an cridhe nuadh dha,) 's é ſin, tha é gabhail tlachd ann, ſáſuichte, agus lán-toilichte leis an innleachd ro-luachmhor ſo. Agus tha 'n creidimh ſo ga nochda fein an dráſt agus a rithiſt 'n a h oibreacha, 'na dol amach agus 'na gnáthach, a reir gach uile dháimh a chúmhnant' fui' bheil CRIOSD air a nochda ſan ſgriobtuir.

Anoiſe,

Anoiſe, tha mi 'g radh, gu bheil an creidimh ſo follaiſeach ſo-mhothachai, ni h' ann amhàin ſna h' oibreacha ſin iomadh uair; faodai duine fios a bhi aige bheil cíocras geur air a chridhe ann diaigh CHRIOSD, 's a'bheil é a'teiche da ionnſui chum a dhion, 'n uair bhios é air a dhian-ruagadh, 's ma tha é ga lán-earbſa fein ri árd Uachdran neamh agus na talmhuinn, &c. ach mar an ceudna 'na ceart nádur, mar tha i a' fíreanacha, tha i ſoilleir ſo-aithniche. Faodai duine lán-chinnte bhi aige mun chúis, ma tha chridhe, le mothach air a thruaighe fein, agus air iomlaineachd CHRIOSD, lán-toilichte le innleachd DHE ann ſan nuadh cho'-cheangal; ma tha é dol amach ann diaigh CHRIOSD ann ſan innleachd ſin, agus ma tha é g a thoileacha mar Ughdar agus mar Uachdran beatha dhaoine, a' ſtad 's a' ſochcrach air an Fhear-shaoraidh, 's ni h ann air ni na air neach ſam bith eile, a'co'-aontacha leis an doigh ſin chum peacaich ſhábhala le togradh agus le tlachd.

'S ni ſo a tha ro ſhoilleir: uime ſin tha mi'g aſ-luich air daoine gu 'n ceaſnuich agus gu mion-rannſuich iad iad fein gu ceart-bhreitheach neo-chlaon, 's ma mothaicheas iad gun do ghabh an cridhe air a mhodh ſin ri innleachd ſin na ſlainte trid IOSA CRIOSD, 's gu bheil iad 'ga mheas ro luachmor, gu'n gabh iad os laimh, gun tuill' ag a chuir ſa chúis, gu bheil aca fior chóir ſhonraicht air IOSA CRIOSD, agus air crún na beatha, chionn nach d' théid an ti a chreideas a ſgrios am feaſd, ach gu 'm bi a bheatha mhaireannach aige," Eoin iii. 16, 36.

C A I B.

※※※※※※※※※※※※※※※※※※※※※※※※

## C A I B. VIII.

*An t eadar-dhealuch a tha eadar creidimh chealgoirean, 's an creidimh fior ſlaintcil a dh' fhirinnicheas.*

*Cunn.* THA ſeorta creidimh aig cealgoirean 's aig daoin' aingidh ann-diadhui, 's tha é air a'radh gu bheil iad a' creidſinn, Eoin ii. 23, 24. " Chreid móran 'na ainm, 'n uair chunnaic " iad na miorbhuil' a rinn é. Ach cha d' earb " IOSA e fein riu, do bhri' gu'm b' aithne dhá na " h uile dhaoine;" Gniomh. viii. 13. " Ann ſin " chreid Simon an draoidh mar an ceudna;" 's tha iad a' dol amach ann diaigh CHRIOSD, 's ann diaigh innleachd ſin nā ſlainte, 'n uair a chluinneas iad iomradh air: 's tha iad a'g aidmheil gu bheil iad a' deanamh mar ſin, gidheadh tha iad air am mealladh, agus faodai mis' a bhi mar ſin cuideachd.

*Freag.* Gun ſmid a radh mu thimchioll ſmuainte ſin do chridhe, (leis a' bheil thu 'gabhail iongantais nach 'eil gach neach lán-toilichte le innleachd na ſlainte trid IOSA CRIOSD, 's a' treorach amach da ionnſui,) mar chomhara ro mhaith, a tha dearbha gu bheil an creidimh a dh' fhírinnicheas agad cheana; 's gun fhocal a labhairt ann aghai ſmaointeacha do chridhe, gu'm faod duine nach 'eil air iompach o ſtaid náduir, am fad ſa bhuanaicheas é mar ſin, 's m'am faigh é 'n cridhe nuadh, tlachd a ghabhail ſan innleachd ſin, 's a lán-chreidſinn le uile chridhe, an ni ſin a thilgeas gu buileach cúmhnanta na'n gniomh bonn os cionn, 's a dh' iſlicheas duin' a thaobh fein-fhíreantachd air an d' rainig é cheana, no air an urrain é ruigheachd, ni nach 'eil

a' co-

a'co'-fhreagra do mhóran do dhearbh-fhírinn an ſgriobtuir; tha mi cuir fa d' chomhair nan eadar-dhealucha ſo a leanas eadar creidimh chealgoirean no luchd aingi'eachd, agus an creidimh fior ſlainteil ſin a dh' fhírinnicheas, mun do labhair ſinn cheana.

1. Cha 'n 'eil iad idir a' gabhail ri IOSA CRIOSD ann ſan innleachd ſin, agus ris-ſan 'na aonar mar chómhdacha leoir-fhoghainteach d'an ſúilibh, mar tha é air a'radh mu Abraham do Shara, Gen. xx. 16. Tha iad fhathaſt a' deanamh greim air ni eigin a bhuineas d'am fíreantachd fein, air a chuid is lugha chum cómhna dheanamh riu gu fábhar agus ſlainte DHE fhaotainn: tha'n cridhe do ghná a' labhairt, mar labhair an t óganach ſin, Luc. xviii. 18. " Ciod a ni " mi chum 's gun ſealbhaich mi a bheatha mhair- " eannach?" Os-barr air, gu bheil iad fhathaſt a' gleidheadh an ſeann leannanan gráidh, 's cha bhris iad an cúmhnanta ri ifrinn agus ris a bhás, a' ſaoillſinn gu'm faod iad CRIOSD a bhi aca maille ris na nithe ſo, aig a bheil urrad do'n chridhe 's a tha air a bhuileach air an t Slanui'-fhear bheannuichte, calg-dhireach ann aghai ſo, Mat. vi. 24. " Cha'n'eil é 'n comas do dhuine " ſeirbheis a dheanamh do dhá mhaighſtir." An dara cuid 's eigin CRIOSD a mheas 'na lán-Jachdran, agus 'na mhaith an aithrigh air an achdranachd ſin, air neo gun bhuntuinn ſam bith bhi aca ris. 'S mar ſo tha é dearbh ſhoilleir, nach 'eil an cridhe air a dhealbh fa chomhair innleachd ſin na ſlainte trid IOSA CRIOSD, neach a rinn DIA nam feart amháin 'na THIGHEARN' ann ſo, ann ſa bheil gach iomlaineachd a'gabhail cómhnuidh. Ach far a'bheil creidimh a dh'

fhírinnicheas, tha anam agus cridhe duin' a' gabhail ri CRIOSD, agus ris-ſan amháin, " gun " mhuinighin air bith a chuir ſan fheoil," Philip iii. 8. Salm lxii. 5. " Tha é 'g earbs' amháin " ann DIA." Mar an ceudna fós, tha 'n duin ann ſo a' cuir cúl r'a leannain gráidh eile, o'n a tha iad a' co'-ſtri ri CRIOSD, tha é cuir roimhe nach bi é air ſon neach eile, Hoſ. iii 3. tha e gairm a THIGHEARNA dh'eth, ni nach urrain duin' a dheanamh ach amháin trid Spioraid CHRIOSD, 1 Cor. xii. 3.

2. Mar nach 'eil cealgoirean agus daoine mi-dhiadhuidh a'gabhail idir ri CRIOSD gu h iomlan na aonar; cha 'n 'eil iad uair áir bith a'gabhail ris mar tha é air únga' gu bhi 'na Righ, chum riaghladh os cionn duin' ann ſna h uile nithe 'n a Shagart, chum ſíth agus maitheanas fhaotainn do dhuin' ann ſgach cúis: 'na Fháidh, chum bhi 'na ghliocas, 's 'na fhear teagaiſg agus 'na chomhairleach ann ſgach cúis do dhuine: mar ſo cha 'n 'eil iad a'gabhail ri CRIOSD, gu h áraidh ann ſa cheud no ann ſan treas oifig. Ach far a'bheil am fior chreidimh a dh'fhírinnicheas, tha duin' a gabhail ri CRIOSD gu h iomlan 'na uil' oifigeadh a' meas gu bheil a thoil uile maith, naomha, co'-thromach agus ſpioradail, Rom. vii. 12, 14. agus ceart mu thimchioll nan uile nithe, Salm cxix. 128 a' deanamh luaidh air fhíreantachd-ſan amháin Salm lxxi. 16.

Tha 'n duine mar an ceudna 'g a thoirt fein ſuas chum bhi air a theagaſg leis, Mat. xi. 29 " Foghlumaibh uamſa." Air chor 's gu bhe " CRIOSD air a dheanamh" do'n fhior chreid-each, le lán-toil fein, " 'na ghliocas, 'na fhírear-" tachd agus 'na ſhaorſa iomlan," 1 Cor. i. 30 'S ge nach 'eil aige na nithe ſin uile o'n leith

nuigh 'na ghnàthacha, 'n uair tha chridhe a'dol
mach ann diaigh CHRIOSD, gidheadh, 'n uair
a dh'fheuchar gu ceart 's a gheur-rannfuichear a
chúis, gheibhear gach ni mar a thuirt mi aige.

3. Cha 'n 'eil ccalgoirean agus daoin' aingidh
dir a'gabhail ri CRIOSD, agus ris na nithe dragh-
il a tha 'g a leantuinn: tha iad a' ftad ann fin
naille ris an fgriobhuich, Mat. viii. 19, 20. Ach
ar a'bheil creidimh fior a dh' fhírinnicheas, tha
uin' a' gabhail ris ann fgach cunnart; tha é cuir
oimhe gun tréig é gach aon ni, mun tréig é
CRIOSD. " Dh' fhág finn gach ni, agus lean finn
thufa," Marc. x. 20. Tha é meas nan uile
ithe 'n an calldach agus 'n an aolach, air fon
o-oirdheirceis IOSA CRIOSD, mar a THIGH-
EARNA, agus gu 'm faighear ann-fan é,"
hilip. iii. 8, 9.

Dh'fhaodamaid tuille do dh'eadar-dhealuch a
ochda dhuibh; mar tha, gu bheil fior chreidimh
'g oibreach, a 'glanadh a chridhe, Gniomh xv. 9.
'g oibreacha tre ghrádh, Gal. v. 6. 'n uair nach
'il na cealgoirean a'glanadh ach amháin taobh a
muigh na méife, Mat. xxiii. 25. 's a' deanamh
ach ni chum 's gu 'm faicear le daoin' iad, Mat.
. 5. gun bhi 'g iarrui na glóir' a tha o DHIA
mháin, 's mar fin cha 'n 'eil é 'n comas doibh
reidfinn, Eoin v. 44. Dh'fhaodamaid a nochda
ar an ceudna, nach 'eil fior chreidimh 'na h
onar ann duine uair air bith, ach tha gráfa flaint-
l eile 'na co'-chuideachd: ach do bhri' gu bheil
. nithe fin a'co'-fhineadh ris na nithe a leanas,
a finn a' cuir dáil ionnta fan ám fo; 's air fon
ch 'eil finn ann fo ach a 'nochda gu 'm faod
ine a flaid ghráfmhor aithneacha le chreidimh,
us le h oibreach air IOSA CRIOSD an
anui'-fhear.

CAIB.

# C A I B. IX.

## *Mun Chreatuir Nuadh.*

'S E 'n creatuir nuadh, an dara comhara mór air ſtaid ghráſmhor, 's air cóir fhior ſhlainteil air CRIOSD, 2 Cor. v. 17. " Ma tha " neach air bith ann CRIOSD, 's creatuir nuadh é." Tha 'n cruthacha nuadh ſo n'an t ath-nuadhacha ſo air an duine, 'na atharracha ro ſhoilleir, gar a' bheil é mar ſin annta-ſan a tha gu h éifeachdach air an gairm o'n bhroinn, no ann an aois an óige; do bhri gu bheil an creatuir nuadh aig a mhuinntir ſin o'n ám ſin, air chor 's nach 'eil an t atharracha ſo r'a fhaicinn ionnta ann diaigh láimh; gidheadh tha é ſo-fhaicinn ann ſa mhuinntir ſin a bha air an ath-ghineamhúin 's air an toirt a dh' ionnſui CHRIOSD ann déis dhoibh teachd gu h aois, 's a bha air dhoigh ni's ro-ſhoilleire fui' chumhachd an dorchadais, man raibh iad air an atharracha gu rioghachd CHRIOSD, Col. i. 13. Ach 's eigin gu'm bi an nuadh chreatuir ſo ann ſgach neach a tha gabhail os laimh le barantas gu bheil cóir ac' air CRIOSD; ge nach 'eil fios aig cuid-eigin dhiubh o'm fiofracha fein air na nithe a tha 'n aghai gach earran d' eth, mar tha fios aig daoin' eile: do bhri' nach raibh iad, a thaobh gnáthacha, fui'n aon tomhas do chumhachd an dorchadais. 'S é 'n " duine nuadh" a theirear ris an nuadh chreatuir ſo, Col. iii. 10. ni tha nochdadh a mheud. Cha 'n é amháin teanga no lámh nuadh, ach " duine nuadh." Tha rún do nuadh bheatha agus do ghluaſad air a chuir ann ſan duine,

ni is é an cridhe nuadh; agus tha 'n nuadh rún beatha sin a' cuir amach gniomhartha beatha, no gniomhartha a tha freagarrach do dh' iomhaigh na ti a chruthaich é, Col. iii. 10. air chor 's gu bheil iad air an ath-nuadhach ann tomhas eigin air gach doigh. Faodar labhairt mu ath-nuadhach an duine tha air mhodh slainteil ann CRIOSD, fui'n dá cheann mhór theagaisg so a leanas.

Air tús, Tha 'n duin' ann an tomhas eigin air ath-nuadhacha, 'na anam agus 'na chorp.

1. Tha thuigs' air a h ath-nuadhach, air chor 's gu bheil é 'meas gur é CRIOSD air a shearmonacha san t soisgeul "gliocas agus cumhachd "DHE," agus innleachd ro luachmhor chum peacaich a shábhala, 1 Cor. i. 23. 24. Tha fios bunailteach aige mu na nithe a bhuineas do DHIA, nach 'eil iad 'n an seadh agus 'n an ni h eadh, 's 'nam baraile neo-chinnteach; ach gur seadh agus amen gach aon dhiu, gu bheil iad gu dainnean, cinnteach, bunailteach; air dha ionmhas ionmhuinneach a bhi aig' ann IOSA CRIOSD, 's a' rúnacha móran ann, 1 Cor. ii. 14, 15. "Cha ghabh an duine nádurra ri nithibh Spioraid "DHE: oir 's amaideachd leis iad; 's ni bheil "é 'n comas da eólas a ghabhail orra, do bhri' "gur ann air mhodh spioradail a thuigear iad. "Ach bheir an duine spioradail breith air na h "uile nithe," 2 Cor. i. 18, 19, 20. "Mar tha "DIA fior, cha b'é ar cómhra' ruibh-se seadh, "agus ni h eadh. Oir Mac DHIA IOSA 'CRIOSD, a shearmonuiche 'n ar measg-sa 'leinne, eadhoin leamsa, agus le Silbhánus, 'agus le Timoteus, cha raibh é 'na sheadh 's 'na 'ni h eadh, ach ann-san bha seadh. Oir gealllaine DHE uil' ann-san is seadh iad, agus ann-

" ſan is amen iad, chum glóir DHE d'ar taobh-
" ne." Ge d' a dh' fhaodas daoin' a tha 'n ſtaid
gráduir, a tha air am foghlum fui' órduighean an
t ſoiſgeul, cáil-eigin do bharail eólais a bhi aca
mu DHIA, mu CHRIOSD, mu na geallaine, mu
ghluaſad an Spioraid Naoimh, &c. air chor 's
gu 'm faod iad labhairt, ſearmonach, connſuch
agus deaſboireachd mu na nithe ſin; gidheadh
ni bheil iad ach ga meas mar theagaſg ſuidhichte
cumannt' a chreidimh Chrioſduidh, agus gur
neónachas agus maſladh gun ghabhail riu; ach
cha 'n 'eil iad ga meas no idir a'gabhail riu mar
dhearbh-fhírinn chinntich, dhainnean, ſheaſ-
mhaich, air chor 's gun earbadh iad an anma 's an
ſonas ſiorruith riu. Tha 'n tuigs' air a h ath-
nuadhacha mar an ceudna, chum cáil-eigin do
ghlóir DHE a thoirt fainear ann ſna creatuiribh,
air dhoibh bhi giulan cáil-eigin da bhuaidhibh
glóirmhor, Salm xix. 1. Tha iad a'faicinn na
néamh a'foillſeach a ghlóir agus a chumhachd;
agus ni eigin do ghlóir agus do fhreaſdal DE ann
ſgach fritheala tha tuiteam amach; tha oibreadh
iongantach a' nochda gu bheil ainm am fogus,
Salm lxxv. 1. Tha 'n tuigſe mar an ceudna a'
toirt fainear ſtaid an anma, air doigh eile nach
bu ghná leatha; mar is gná leis na naoimh labh-
airt ſan ſgriobtuir, " O m' anam, thuirt thu ri
" DIA, 'S tu mo THIGHEARNA," Salm xvi. 2.
" Thuirt m' anam, Iarrui mi do ghnúis," Salm
xxvii. 8. " O m' anam c'ar ſon a tha thu air do
" thilge ſios?" Salm xlii. 5. Salm xliii. 5. " O m'
" anam pill gu d' ſhuaimhneas is gu d' thámh,"
Salm cxvi. 7.

2. Tha 'n cridhe agus na ceud-faithean air an
ath-nuadhacha. Tha 'n cridhe air a dheanamh

nuadh, 'na chridhe feọla, ſo-lúbaidh, air do lagh DHE bhi air a chlo'-bhualadh air, agus eagal an Uile-chumhachdaich air a chuir ann, leis a' bheil dleaſnas an duin' a' fás ann an ſeadh nádurr' agus caomhail dhá, Ier. xxxii. 39, 40. Eſec. xxxvi. 26. Bha é roimhe ſo 'na chridhe cloiche, gun eagal DIA ann. Tha na ceud-faithean anois' air an ath-nuadhacha. Tha 'n grádh air ath-nuadhach ann an tomhas mór, tha é grádhacha DHE, " Grádh-" aichi mi an TIGHEARNA," Salm xviii. 1. tha é grádhach a reachd, " O cia toigh leamſa do " lagh!" Salm cxix. 97. tha é grádhacha na h aitim aig a' bheil iomhaigh DHE ionnta, Eoin xiii. 35. " Leis a ſo aithnichi na h uile dhaoine " gur ſibh mo dheiſciobuil-ſe, ma bhios grádh " agaibh fein da chéile." 1 Eoin iii. 4. " Tha " dearbh-chinnt againn gun deachai ſinn thairis o " bhás gu beatha, do bhri' gu bheil grádh againn " do na bráthraibh." Tha 'n grádh ſo do luchd-muinntir DHIA air a ſhochcrach air ſléigh ghloin, air ſon gu bheil iad 'nan cloinn do DHIA, 's a' coimhead a reachd, 1 Pead. i. 22. " tha é le " cridhe glan gu dúrachdach;" 's air an aobhar ſin tha e dol a dh' ionnſui na muinntir ſin uile, à tha 'n duin' a' breithneacha bhi 'n an luchd muinn-tir do DHIA, Salm cxix. 63. " 'S companach " mi dhoibh-ſan uile air a bheil t eagal, agus " dhoibh-ſan a tha coimhead t aitheanta:" ann gach uile chúis agus ſtaid, eadhoin far nach 'eil ni ſam bith gu chliuthacha na fhágail ſgiamhach naiſeach, ach iomhaigh DHE. Agus tha 'n grádh ſo cho dian dheineachdach iomadh uair, 1 Pead. i. 22. 's gu bheil é 'ga chuir fein amach ann ſgach láimh, air chor 's gu bheil duine 'g iarrui bean dhiadh-

dhiadhui, maighſtir diadhui, ſeirbheiſeach diadhui, agus fear-comhairlich diadhui, ma bhios iad aige fa raoghain, Salm ci. 6. " Bithidh mo ſhúil " air fireanaibh na tíre, chum 's gu 'n gabh iad " cómhnui maille rium; an ti a ghluaiſeas ann " ſlighe iomlan, ni eaſan ſeirbheis dhomh-ſa." 'S cha choiſgear an grádh le móran uiſgeachan, Laoi Sho. viii. 7. cha choiſg móran mhearachd agus anmhuinneachd, eadar-dhealucha barail, no dochair a gheibhear, an grádh gu h iomlan. Mar an ceudna tha é co'-pairteacha maith a reir a thomhais, 's mar tha ſtaid na muinntir bhochd dhiadhuidh a'g iarrui, Salm xvi. 2. 'S tu mo DHIA, cha 'n 'eil " mo mhaitheas a ruigheachd " orts', ach air na naoimh, &c." 1 Eoin iii. 17, 18, 19. " Ach ge b'é neach aig a'bheil ſaibhreas " an t ſaoghail ſo, 's a chi a bhráthair ann uireaſbhui, 's a dhruideas a chridhe 'na aghai, cionnas a tha grádh DHE a'gabhail cómhnuidh annſan? Mo chlann bheag, na grádhaicheamaid " ann guth, no ann teangaidh, ach ann gniomh " agus am fírinn. Agus le ſo is aithne dhuinn gu " bheil ſinn do'n fhírinn, agus bheir ſinn dearbhchinnte d' ar cridheachan 'na láthair do thaobh " ſin." Tha fuath an duin' air ath-nuadhach, agus tha é claonadh ann aghai a pheacai, Salm cxix. 113. " 'S fuath leom ſmuainte diomhain," 's ann aghai naimhdean DHIA, Salm cxxxix. 21, 22. " Nach fuathach leam an aitim leis am " fuathach thuſa? &c." Tha ceudfath an aoibhneis no an t ſubhachais air ath-nuadhacha, oir tha é 'g aomadh a dh'ionnſui DHE, Salm lxxiii. 25. " Cia th' agam ann ſna néamha ſhuas, ach thus' " a DHIA nan dúl? is ni bheil neach air talamh

" fós ach thus' a'bheil mo dhúil;" tha é 'g aomadh a dh' ionnſuidh a reachd agus a thoil, Salm i. 2. " Tha thlachd ann lagh a THIGHEARNA ;" 's a chum nan daoine diadhui 's an co'-chomunn, Salm xvi. 3. " Do na naoimh ann ſa bheil mo mhór " thlachd." Tha 'm brón air tionndadh ann aghai a pheacai rinn dochoir air an t Slanui'-fhear, Sech. xii. 10. air dhoibh amharc air an ti a lot iad, tha iad ri caoi agus ri brón, 2 Cor. vii. 11. tha' m brón ann ſin diadhui'; 's ann aghai ni air bith a tha lughdacha glóir DHE; tha iad brónach air ſon a cho'-thionail naomha, agus 's é toibheum na muinntir ſin an trom uallach, Seph. iii. 18. Tha cáil-eigín do dh' ath-nuadhach ann ſna ceudfaithean uile, mar ann ſgach earran eile do'n anam a tha 'nois' a'g aoma' dh' ionnſui DHE.

3. Tha buill an duine o'n leith a muigh air an ath-nuadhacha, mar tha'n ſgriobtuir a'g radh, an teangadh, an t ſúil, a chluas, an lámh, a chos, &c. air chor 's gu bheil na buill ſin a bha aon uair air an gnáthacha mar inneil neo-fhíreantachd chum peacaidh, anois' air an gnáthacha mar inneil fíreantachd chum naomhachd, Rom. vi. 19.

San dara h áite, Tha duin' a tha ann an CRIOSD, air ath-nuadhach ann an tomhas eigin 'na uile ſhlighibh: " Feuch tha na h uile nithe " air fás nuadh," 2 Cor. v. 17. Tha 'n duin' a' fás-nuadh,

1. A thaobh a ſhonais: Bha é toilichte le ni maith air bith roimhe, ge nach raibh ann ach maith o'n leith a muigh, Salm iv. 6. " Tha móran " a'g radh, cia nochdas aon ni maith dhuinn?" Ach anoiſe ſann tha ſhonas agus a mhór ghnothach a' co'-ſheaſamh ann an cionnas a gheibhear ann CRIOSD é air chionn an lá ſin, Phil. iii. 9.

no cionnas a bhios é freagarrach dha, 's a ghluaiſ-eas é 'na fhianuis ann ſealla nam beo, Sal. lvi. 13. ni a roighnicheadh é thair gach aon trócair eile tha lionadh an domhain, Salm cxix. 64. " Tha 'n " talamh, O THIGHEARNA, lán do d' thróc-" air; teagaiſg dhomh do reachd." Tha maith CHRIOSD a' fás 'na mhaith dhá-ſan, mar a chi ſinn an Laoidh Hannah, 1 Sam ii. agus ann Laoidh Mhuire, Luc. i. 'S iongantach an ni bhi faicinn daoine nach 'eil ach air an úr-iompacha, 's nach d'rainig ach air toiſeach eólais, a'gabhail gnoth-ach ri nithe follaiſeach rioghachd CHRIOSD, cho deóineach thogarrach air eaſan a bhi marc-achd gu buadhach árd, 's a'cuir an t ſluaigh fui' lán cheannſal-ſan.

2. Tha 'n duin' a tha 'n CRIOSD air ath-nuadhacha 'na ſheol aodhrai'. B' ábhaiſt da " ſeirbheis a thoirt do DHIA ann ſeanndachd na " litreach," ſin r'a radh, air ſgáth ſgéimh, a' co'-fhreagra do litir na h áithne ann taobh a muigh an dleaſnais, ni a tha neach a tha fui' lán-cheann-ſal an t ſeann duine comaſach air a dheanamh: ach anoiſe tha é 'toirt aodhra do DHIA " ann " nuadhachd ſpioraid," Rom. vii. 6. air doigh nuadh, ann ſa bheil " Spiorad DHE a'deanamh " cómhna' ris," Rom. viii. 26. ni nach 'eil ann comas do dh' fhuil agus do dh'fheoil. Tha é " 'nois' a' deanamh ſeirbheis do'n DIA bheo agus " fhior," 1 Teſ. i. 9. " ann ſpiorad agus am " fírinn," Eoin iv. 24. air dha ſmuaintibh ſpio-radail a bhi aige mu DHIA, 's a'gabhail na h oibre ſin os laimh gu ro dhúrachdach 'na anam, a' deanamh 's a' labhairt gu ſior neo'-chealgach 'n uair ni é aodhradh; a ſior " mhiannucha dlúth-" acha ris mar DHIA beo," a tha 'ga éiſdeachd

agus

agus 'ga fhaicinn, 's a tha comafach air gabhail gu taitneach r'a fheirbheis, Salm xlii. 1, 2. Tha mi 'g aideacha gum bi é gaoirid air fo iomadh uair; gidheadh faodai mi a radh, gur é fhamhuil fin do dh' aoradh a bha 'n a rún, 's air a bheil é air uairibh a 'g amus, 's ni bheil mór mheas aig' air an aoradh fin, nach 'eil air a cho'-liona mar fin do DHIA; agus cha 'n é aingi'eachd a nithe naomh an carran is lugha d'a uallach agus d'a ghnáthacha. Tha daoin' a th' ann an ftaid ná-duir'n an coigrich air a fhamhuil fin do dh'aoradh: 'n uair a tha iad gu neo-thuigfeach a'taofgadh amach an gloir dhiomhain, 's a'deanamh uaill as gu h uaimhreach árdanach, cofmhuil ris an Pharaifeach, Luc. xviii. 11, 12. "do'n DIA neo-"aithnichte," Gniomh xvii. 23.

3. Tha 'n duin' a tha ann an CRIOSD air ath-nuadhacha 'n a ghairm agus 'na ealain o'n leith a muigh ann fan t faoghal; tha é 'nois' a'cuir roimhe cuir mu dhéimhin, o'n a dh' órduich DIA é, "gun bhi leafg an gnothaichibh, dúrachdach an "fpiorad, a' deanamh feirbheis do'n TIGH-"EARNA," Rom. xii. 11. 's a' beachdach air DIA ann mar a chrioch dheireannach "ga dhean-"amh chum a ghlóire," 1 Cor. x 31. agus a'g oirpeacha cáil-eigin do cho'-chomunn a bhi aige ri DIA ann cuir ann gniomh oibridh. o'n leith a muigh, mar rinn Iacob 'na thiomna deireannach, Gin xlix. 18. "Dh' fheith mi ri d' fhlainte, O "THIGHEARNA." Agus mar rinn Nehemia, Nehem. ii 4. "Ann fin thuirt an Righ rium, "Ciod a tha thu a'g iarrui? Ann fin rinn mi "úrnuigh ri DIA nam flaitheas." Mar fin tha 'n duin' a' rúnacha gluafad maille ri DIA, 's ga

"chuir

" chuir a ghná roimhe ann ſgach cúis," Salm xvi. 8. ni tha mi 'g aideach, ann ſam bi é gu minic gaoirid air a rún.

4. Tha é fás nuadh da luchd-dáimh; tha é fás 'n a fhear-poſda, 'n a athair, 'n a bhráthair, 'na mhaighſtir, 'na ſheirbheiſeach, 'n a choimhearſnach, &c. ni 's dleaſnaiche na bha é roimhe: ann ſo bithidh é ro-ſhaoithreachail air fein, chum coguis neo-lochdach a' bhi aig' a thaobh dhaoine, co maith 's a thaobh DHE, Gniomh. xxiv. 16. a' fás 's na h uile chruth do na h uile dhaoine, 1 Cor. ix. 22.

5. Tha é fás nuadh ann an ſaorſa laghail; tha é 'ga ſhochcracha fein chum biadh, deoch, codal, aigheir, agus truſcan a ghnáthacha le bhi dearcadh air DIA, a' ſaoithreacha chum 's nach d' thigeadh é fa chumhachd ni mi-laghail ſam bith, 1 Cor. vi. 12 "Tha na h uile nithe ceadaichte "dhomh-ſa, ach ni bheil na h uile nithe iomchui; "tha na h uile nithe ceadaichte dhomh, ach cha "chuirear mi fui' chumhachd ni ſam bith:" no idir a thoirt oilbheum do mhuinntir eile ann gnáthacha nan nithe ſin, Rom. xiv. 20, 21. "Na cuir a mugha "obair DHE air ſon bídh; gu deimhin tha na h "uile nithe glan; ach 's olc do'n duine ſin a dh' "itheas le h oilbheum. 'S maith an ni gun fheoil "itheadh, no fion ól, no ni air bith a dheanamh "leis am faigh do bhráthair tuiſle, no oilbheum, "no leis an deanar lag é," Rom xv. 2. "Toilicheadh gach aon againn a choimhearſnach g 'a "mhaith chum a thogail ſuas; gun bhi gnáthacha "na ſaorſa 'na cion-fáth do'n fheoil, Gal. v. 13. Seadh, tha é ſaoithreacha chum na nithe ſin uil' a ghnáthacha mar choigrich air thalamh, chum s gum bi a mheaſarrachd air a nochda, Philip. iv. 5.

"Biodh

" Biodh bhur meaſarrachd follaiſeach do na h " uile dhaoine." Agus tha é air dhoigh eigin a' dearcadh air DIA mar a chrioch dheireannach ann ſna nithe ſin, 1 Cor. x. 31. " a' deanamh gach " aon ni chum glóir DHE ;" air chor 'sgum faod ſinn a radh man duine ſin " Chaidh na ſeann nithe " thairis, tha gach aon ni" ann tomhas eigin " air fás nuadh," 2 Cor. v. 17. Tha, 'n ti ſin a tha mar ſo 'na chreatuir nuadh, gun teagamh air bith ann an CRIOSD.

'S é 'n t ath-nuadhacha ſo air duin' ann ſgach gné chaithe'-beatha, 's a bhi mar ſo fui'n lagh do DHIA ann ſgach aon ni, an naomhachd ſin ni as eug'ais nach fhaic neach ſam bith an TIGHEARNA, Eabh. xii. 14. Faodai daoine nitheannan a bharalacha dhoibh fein ; ach mar dean iad an díchioll air iad fein a dhearbha do DHIA, ann ſgach ni ro thaitneach, 's mar ruig iad air cáileigin do theiſteas o 'n leith a ſtigh air an treibhdhireas ann ſa chúis, cha d'thoir iad dearbh-chinnte d'an cridhibh 'na láthair-ſe. " 'S é gáirdeachas " dhaoine fianuis an coguis," 2 Cor. i. 12. " Le " ſo tha fios againn gur aithne dhuinn é, ma " choimheadas ſinn áitheanta," 1 Eoin ii. 3. " Agus le ſo 's aithne dhuinn gu bheil ſinn do'n " fhírinn, agus bheir ſinn cinnte d' ar cridhibh " 'na láthair do thaobh ſin. Oir ma dhíteas ar " cridhe ſinn, 's mó DIA na ar cridhe, agus 's " aithne dha na h uile nithe. A cháirde grádhach, " mur dít ar cridhe ſinn, tha dánachd againn a " thaobh DHE," 1 Eoin iii. 19, 20, 21. Ni bheil dánachd no muinighin air bith aig daoine, na dhíteas an cridhe iad. 'S é ſo an creatuir nuadh, air dha rún do nuadh bheatha ſpioradail bhi aige air a thaoſga le DIA ann ſa chridhe,

leis a'bheil é fás nuadh, 's a' cuir amach gniomhartha do nuadh bheatha trid an duine gu h iomlan, mar a nochd ſin roimhe; air chor 's mar tha é géilleadh do'n lagh gu h iomlan: araon a thaobh nan áitheantaibh ſin a tha toirmeaſg peacaidh, agus a bhuineas do dhleaſnas, agus do dh' ath-bheothacha gráis ann ſan duine: gu bheil é mar ſin a'cuir roimhe gu 'n cuir é ann aghai gach peaca diomhair, " gun cheap-tuiſlidh a chuir ann rathad an " doill," Lebh. xix. 14. peacanna beaga, a tha air a mheas le móran, gur iad ſin na nithe is lugha do'n lagh, Mat. v. 19. " Ge b'é neach a bhriſeas " aon do na h áitheantaibh ſo is lugha, 's a theag- " aiſgeas daoine mar ſin, goirear an duin' is " lugha dh'eth ann rioghachd néimh :" peacaibh ſpioradail, ſalachar an ſpioraid, 2 Cor. vii. 1. " A mhuinntir mo ghráidh, air dhuinn na gealllana ſo a bhi againn, glanamaid ſinn fein o " gach uile ſhalachar na feola agus ſpioraid, a' " co'-liona naomhachd ann eagal DE:" peaca dearmad co maith ri peaca deanadais, o'n is ann leis na nithe ſin a bheirear breith air daoine, Mat. xxv. 41, 42, 43, 44, 45. " Ann ſin their ſé " riu-ſan air an láimh chlí, Imichibh uam, a " ſhluagh malluicht', a dh'ionnſuidh an teine ſhior- " ruith, a chaidh ullacha do'n diabhol agus d'a " ainglibh: oir bha mi ocrach, 's cha d'thug ſibh " dhamh biadh, bha mi tartmhor, 's cha d' thug " ſibh dhomh deoch, &c." ſeadh, peacaidh a tha air an cleachda 'na chaithe'-beatha agus 'na ghiulan nádurra, 's mar ſin tha iad dha mar ſhúil na mar laimh dheis, Mat. v. 29. " Ma bheir do ſhúil " dheas aobhar oilbheum dhuit, ſpion amach i, " agus tilg uait i, &c." Bheir an nuadh rún beatha ſo, air duine, le cómhnadh DHE, cuir ann

aghai

aghai gach aon pheacadh air a'bheil é fioſrach, co fad 's nach d'thoir é caidreamh fhoiſneach do pheaca ſam bith le fhios, 2 Cor. vi. 14. " Creud " é caidreamh na ſíreantachd ri neo-fhírean- " tachd? agus creud é comunn an t ſoluis ri " dorchadas?" Mar an ceudna tha é 'géille' do na h'áitheantaibh ſin a bhuineas do dhleaſnas, agus do dh' ath-bheothacha gráis ann an duine; agus bheir ſin air duine mór ſpéis a bhi aige air uil' áitheantaibh DHE, Salm cxix. 6. chum a bheatha a chaitheamh gu meaſarra, gu co'-thromach agus gu diadhui, Tit. ii. 12. ſeadh, agus oirp a thoirt air nithe a dheanamh air doigh threibh-dhirich cheart, a'cuir roimhe nach ſguir é do bhi 'g oir-peacha bhi reir toil DE, an cian 's is beo é air an talamh, ach a ghná " a' dian-ruidh a dh'ionnſuidh " a chomharraidh, chum geall árd ghairm DHE " ann IOSA CRIOSD," Philip. iii 13, 14. 'S é ſo fior naomhachd, a tha ro-iomchuidh a bhi aig gach neach a tha 'gabhail os laimh gu bheil iad 'n an oighreachaibh air an áros naomh ſin, ann an cuid-eachd 's ann co'-chomunn neo-mheadhonach an DIA ſhiorruith, 1 Eoin iii. 2. " Tha fios againn, " 'n uair a dh'fhoillſichear eaſan, gum bi ſinn " coltach ris."

Saoilidh cuid eigin gur nithe ro árd iad ſin, 's gu bheil iad ro dhuilich ruigheachd orra. Tha mi 'g aideacha gu bheil ſo fior. Ach air tús, thugaibh fainear gu bheil luathſacha ro mhór ann ſa chúmhnanta, air a ghealltuinn d'a phobull, a dh'fhágas ſo-dheanta na nithe ſin a tha daoin' a' meas ro chruaidh. Ghabh an TIGHEARN' os laimh an cridhe cruaidh clochach a bhuntuinn air falbh, agus cridhe feóla a thoirt dhoibh, cridhe nuadh, cridhe air am bi eagal-ſan gu ſiorruith;

ghabh

ghabh é os laimh a reachd a chuir ann cridhe dhaoine, agus eagal fein a chuir 'nan cridhe, chum 's gu 'n coimheadadh iad an reachd sin; 's gu'n cuireadh é a spiorad ionnta a thoirt orra a choimhead. Gheall é na sagairt a shásucha le nithe maithe, chum 's gum biodh anama a phobuill air an sásucha le maitheas; 's a chum an coimhead 's an uisgeacha gach aon ám, Esec. xxxvi. 27. Jer. xxxii. 39, 40. Caib. xxxi. 33. Isa. xxvi. 3. Agus m 'as eigin iarruidh air na nithe sin uil' a dheanamh do dhaoine, Esec. xxxvi. 37. tha é 'gabhail os laimh gun taosg é amach orra Spiorad n'an grás agus na h ath-chuinge, Sech. xii. 10. agus mar sin gun teagasg sé iad cionnas a dh' iarras iad na nithe sin, agus an doigh air an cuir iad é fein thuige, chum gach ni a dheanamh air an son.

San dara h áite, Chum co'-fhurtachd a thoirt do'n mhuinntir is anmhuinne, tha mi 'g aideacha nach faighear an creatuir nuadh so, air gach doigh mar a dh' ainmich sinn é, ann sgach neach a tha ann an staid ghrásmhor. Ach tha chúis gu maith ma bhios, 1. Nuadh dhuine ann: cha 'n 'eil é 'n comas duinn deanamh leis ni 's lugha na so; " ma tha neach sam bith ann CRIOSD, 's crea- " tuir nuadh é," 2 Cor. v. 17. Agus 's é sin an nuadh dhuine, is eigin do gach neach a tha air mhodh slainteil air an teagasg le CRIOSD a chuir úmpa; Eph. iv. 21, 22, 23, 24. " Ma chuala sibh " é, 's gun raibh sibh air bhur teagasg leis, mar " ata 'n fhírinn ann an IOSA: gu 'n cuir sibh " dhibh a thaobh a'cheud chaithe'-beatha, an seann " duine, a tha truaillidh a reir nan ana-miannáibh " cealgach: 's gu 'm bi sibh air bhur nuadhach' " ann spiorad bhur n inntin: 's gu 'n cuir sibh " umaibh an nuadh dhuine, a tha air a chruthach

" a

" a reir DHE am fìreantachd 's am fior naomh-
" achd." 'S fheudar gu 'm bi cáil-eigin do dh' ath-nuadhach a reir iomhaigh DHE ann anam agus ann corp an duine ; 's eigin gum bi cáil-eigin do dh' uile bhallaibh an duine a'g aomadh a dh' ionnsui DHE ; gidheadh tha mi 'g aideacha, nach 'eil gach uile neach murrach air so a dhearbha gu soilleir do dhaoin' eile, no idir aithneach ionnta fein, do bhri' nach aithne do mhóran gach earran fa leith do'n anam, no idir an t ath-leasach a tha freagarrach do gach earran do'n anam agus do'n chorp, gidheadh bheir iad fainear gu bheil ni eigin d'a leithid sin ionnta, oir tha fianuis ac' ann taobh a stigh dhiu air a chúis, ma ni thu nádur na cúise soilleir so-thuigsinn doibh.

2. 'S eigin gum bi na h urrad mheas aig duine air uil' áitheantaibh DHE mu bheil é fiosrach, 's nach d'thoir é caidreamh fhoisneach do pheaca sam bith le fhios ; oir " creud é caidreamh na
" fíreantachd ri neo-fhíreantachd ? agus ciod é
" comunn an t soluis ri dorchadas ?" 2 Cor. vi. 14, 15, 16. Cha'n fhaod é spéis a thoirt do dh' aingi'eachd : Salm cxix. 6. " Ann sin cha bhi
" náir' orm, 'n uair bheir mi spéis do t áithean-
" taibh gu leir." Salm lxvi. 18. " Ma bheir mi
" spéis do'n olc a' m' chridhe, cha'n éisd DIA
" riom." Tha mi 'g aideacha gum faod daoine bhi ain-eolach air iomadh áithne agus peacadh, agus faodaidh iad a bhi ann am barail, ann an cuid do chásaibh, nach fuathach le DIA cuid do pheacanna ; ach ma tha iad lán-fhiosrach air na nithe sin, cha 'n 'eil é comasach gum bi co'-réite air bith eadar fíreantachd agus neo'-fhíreantachd.

3. 'S eigin do dhaoine gluaſad a reir lagh DHE gu h iomlan 'n an rúin threibh-dhireach neo-chealgach; oir cha 'n 'eil ni ſam bith ann ſo, ach an cridhe a thoirt ſuas do DHIA, chum 's gu 'n cuireadh é a reachd ann gu h iomlan, ni is é earran do'n chúmhnant' a tha ſinn r'a dheanamh ri DIA, Eabh. viii. 10. " 'S é ſo an cúmhnant' a " ni mi ri tigh Iſraeil—Cuiridh mi mo reachd " 'n an inntin, agus ſgriobhai mi iad air an cridh- " ibh-ſin." Tha mi 'g aideacha gu bheil móran ann aig nach 'eil fhios cionnas a ghluaiſeas iad a reir lagh DHE 'n an uile ſhlighibh; ach ma ſhoilleirichear dhoibh an doigh air an deanar ſin, gluaiſidh iad d'a reir. Agus tha é fior cuideachd, gum bi iad iomadh uair gaoirid air an rúin ſhuidhichte 'n an gnáthacha; gidheadh 'n uair thig iad gaoirid air, 's urrain iad a radh, Gur é atharracha ſin a bha 'n an aire dheanamh, 's gun d'thoir iad fhathaſt oirp gu dúrachdach neo-chealgach air a dheanamh air mhodh taitneach, agus bithidh é 'na bhriſe-cridhe agus 'n a chámpar orra gun raibh iad gaoirid air an rún, 'n uair a nochdas an TIGHEARNA dhoibh é, agus ni é ſin ann ám iomchui.

4. 'N uair a tha ſinn gu breith a thoirt air ar ſtaid fein leis an nuadh chreatuir, 's feumail duinn a dheanamh ann ám iomchui, 'n uair a bhios ſinn ann deadh fhonn agus ann ſuidheach iomchuidh inntin; gu h áraid cha chóir dhuinn a chúis ſin a rannſucha 'n uair bhios ſinn ſan fhonn is táire: oir tha 'n fheoil agus an Spiorad a' miannuch ann aghaidh a chéile, Gal. v. 17. 's air uairibh bheir an dara h aon buaidh air an aon eile, an ſpiorad an dara h uair 's an fheoil an uair eile. Tha mi 'g radh

'g radh ma'ta, gur cóir dhuinn ám iomchuidh a thagha', 'n uair tha 'n earran ſpioradail a buadhach air an fheóil : oir ann ſan ám ſin, tha 'n creatuir nuadh a'pilleadh air ais 'na ſhruth-chlais, 's a chum a chleachdanna fein gu h iomlan, ach ann an cuid do nithibh beaga nach 'eil ſo-mhothachai, leis a'bheii é a'cuir ann aghai na feola, a reir an ſgriobtuir roi'-ainmichte : oir, 's é ſin ám a gheamhruidh ann ſan anam, 's cha ruig ſinn a leas dúil a bhi againn ri toradh, ſeadh, na idir ri duilleach, mar ann an ám eigin eile : ach an t eagal gu'n gabhadh daoin' aingidh mi-naomh cion-fáth o na chaidh labhairt, their ſinn ann ſo, Gu bheil an Spiorad a'faghail buaidh air an fheóil gu minic ann an duine diadhuidh, 's gu bheil rún, miann, agus togradh áraidh a ſhlighe, ann lagh a THIGHEARNA, 's é ſin, a ghluaſad, Salm cxix. 1. ach 's é peaca cúrſa gnáthaicht' an aingidh, mar tha é gu minic air a radh ann Leabhar Ghná'-fhocail Sholamh. Agus ma gheibh peaca ſam bith lamh 'n uachdar air an ionracan, bithidh é ro chráiteach duilich air a ſhon ; 's tha ſinn am barail gu bheil é 'ga ſhior-chumail ann earbſa ri DIA, chum a mhearachd a leaſucha, mar tha Daibhi a'labhairt, Salm lvi. 13. " Nach ſaor thu mo chois'an " o thuiſleadh ?"

CAIB.

)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(X)(

## C A I B. X.

*An t eadar-dhealuch a tha eadar duine tha air fhior ath-nuadhacha, 's atha ann an CRIOSD, agus cealgoirean.*

Cunn. FAODAI daoine mi-dhiadhuidh agus cealgoirean ath-nuadhach agus caochlai'ean mór a bhi air an oibreach orra, agus ionnta, 's tha eagal orm gur é ſhamhuil ſin ata agamſa.

*Freag.* Tha mi 'g aideacha gu bheil aig daoine mi-dhiadhui 's aig luchd an fhuar-chrábhuidh ioma ni ionnta, a tha coltach ris a chreatuir nuadh.

1. A thaobh buaidhean an duine, faodaidh iad, 1. Ruigheachd air mór eólas, mar Eabh. vi. 4. " Tha iad air an ſoillſeacha." 2. Faodai gluaſad a bhi feadh an aigne', mar a ghabhas iad am focal le gáirdeachas, coltach ris-ſan a fhuáir an ſiol ann ionadaibh clochach, Mat. xiii. 20. 3. Faodaidh iad ruigheachd air móran do dh'athleaſacha beatha ſan duine o'n leith a muigh, araon a thaobh ſaorſadh ó pheacadh, agus ceanagal chum dleaſnas eigin, mar rinn am Pharaiſeach ſin, Luc. xviii. 11, 12. " A DHE, tha mi toirt buidheachais duit, nach 'eil mi mar tha daoin' eile, " 'n an luchd foir-eigin, éa-corach, adhaltranach, " no eadhoin mar am Puibleacanach ſo. Tha " mi deanamh troſg' dá uair ſan t ſeachduin, tha " mi toirt deachamh as gach ni tha mi ſealbhacha." Seadh, 4. A thaobh an tuigſe ghniomhach, faodaidh iad nithe eigin mu thimchioll DE

amhleas ro-luachmhor; thuirt na maoir, " nach " do labhair duine riamh mar a labhair CRIOSD," Eoin vii. 46.

2. Faodai na cealgoirean móran aidmheil a bhi aca. 1. Faodaidh iad labhairt m'an lagh, m'an t Soisgeul, agus m'an chúmhnant, mar a tha na h aingidh a'deanamh, Salm l. 16. " Cha " bhuine' dhuit mo ſtátuin-fhoillſeacha, no mo " chúmhnant a luaidh ann a' d' bheul." 2 Faodaidh iad peacadh aidmheil gu follaiſeach chum an náire fein, mar rinn Righ Saul, 1 Sam. xxvi. 21. 3. Faodaidh iad an irisleacha fein ann ſaichd-aodach, mar rinn Ahab, 1 Righ. xxi. 27. 4. Faodaidh iad rannſucha gu dichiollach mu dhleaſnas, agus teachd gu ſuilbhearra chum fhaotainn; Iſa. lviii. 2. " Gidheadh tha iad gu laitheil ga " m' iarrui, 's a' gabhail tlachd ann eólas fhagh-" ail air mo ſhlighibh, mar chinneach a rinn " fíreantachd, 's nach do thréig órduighibh " an DIA; tha iad a' fiosracha dhiomſa " órduighibh a cheartais: 's tha iad a' gabhail " tlachd ann dlúthacha ri DIA." 5. Faodai cealgoirean ann ám cruaidh-chais aontacha leis an ni a bhuineas do DHIA, mar rinn Demas, agus cealgoirean eile ann leabhar Gniomhartha nan Abſtol, muinntir a thuit gu tur air falbh ann diaigh láimhe. 6. Faodaidh iad móran d'am maoin a bhuileach air DIA 's air na naoimh, mar rinn Ananias, Gniomh. v. 1, 2. a chion 's nach d'thoir iad dhoibh am maoin uile, 1 Cor. xiii 3. " Ge " d' a chaithinn mo mhaoin uile chum na bochd-" an a bheathacha, 's gun ghrádh agam, ni bheil " tairbhe ſam bith dhomh ann." Seadh, 7. Ni bheil é ea-comaſach do chealgoirean an cuirp a thoirt ſeachd chum bhi air an loſgadh, air ſon

aobhair

aobhair ſhonraicht' eigin, mar a chi ſinn ann ſan carran is deireannaich a chaidh ainmeacha do'n ſgriobtuir.

3. Faodai cealgoirean dol fad air an aghaidh ann ceimnibh coit'-chionn gnáthaicht'a chreidimh; a leithid 's a tha aig na daoine taghta 'n uair a bheir DIA am braighdeannas iad. 1. Faodaidh iad a bhi fui' gheur-mhothacha peacai, mar bha Iudas, Mat. xxvii. 3, 4, 5. 'S amhuil a bha righ Saul gu minic. 2. Faodai iad crithneacha roi' fhocal DE, 's a bhi fui' mhór uamhuinn, mar bha Felix, Gniomh. xxiv. 25. 3. Faodai iad gáirdeachas a dheanamh ann gabhail ris an fhírinn, mar rinn eaſan a fhuair an ſiol ann ionadaibh clochach, Mat. xiii. 20. 4. Faodai cáil-eigin do ſhíth 's do ſhuaimhneas a bhi aca, ann dúil ri ſlainte trid IOSA CRIOSD, mar bha aig na h óighean amaideach, Mat. xxv. 5. 5. Faodai tomhas eigin do dh' ath-leaſacha bhi 'n co'-chuideachd nan nithe ſin uil' a chaidh ainmeacha, coltach ris an Pharaiſeach, Luc. xviii. 11, 12. Faodai an ſpiorad neo-ghlan dol amach aſda, Mat. xii. 43. 6. Faodai 'n obair ſo bhi mar gum biodh i air a daighneacha le cáil-eigin do dh' fhein-fhioſrach agus do bhlaſad áraid do dh' fhocal DE, Eabh. vi. 4, 5.

4. Faodai cealgoirean nithe eigin a bhi aca ro choltach ri gráſaibh ſlainteil an Spioraid; mar, 1. Faodai ſeórta creidimh a bhi aca, mar bh' aig Simon Magus, Gniomh. viii. 13. 2. Faodai gné aithreachais a bhi ac', agus gluaſad gu dubhach, Mal. iii. 14. " Creud an tairbhe a tha ann, 'gun " d' imich ſinn gu dubhach ann láithair TIGH- " EARNA nan ſluagh?" 3. Faodai iad mór eagal a bhi aca roi' DHIA, mar bh' aig Balaam,

nach

nach rachadh le teachdoirean Bhalac ge d' fhaigh-eadh é lán tighe do dh' ór, gun chead fheoraich do DHIA, 's gun chomas fhaotainn, Aireamh xxii. 18. 4. Tha ſcórta dóchais aca, Iob viii. 13. " Báſaichi' dóchas a chealgoir." 5. Tha grádh eigin aca, 's amhuil a bh' aig Ioraith do dh' Eoin, Marc. vi. 26. Cha ruig mi leas tuill' ainmeach; oir 's ni é chaidh as an teagamh gu bheil aig luchd an fhuar-chrábhui ſamhla cealgach do gach grás ſlainteil.

5. Tha ni eigin aca coltach ri co'-pairteach áraid DHE, agus fianuis a Spioraid, ann an cáil coltach ri " cumhachdaibh an t ſaoghail a tha " chum teachd," gu ro chumhachdach orra, le cuid eigin do dh' aoibhneas neo-mhaireannach a'g éirigh uatha, coſmhuil ri, Eabh. vi 4, 5. " Oir 's " ea-comaſach a mhuinntir ſin a chaidh aon uair " a ſhoillſeacha, 's a bhlais an tiodhlac' néamhui, " 's a rinneadh 'n an luchd co'-pairt do'n Spiorad " naomh, 's a bhlais deadh fhocal DE, agus " cumhachdan an t ſaoghail a tha chum teachd; " ath-nuadhach a rithiſt chum aithreachas, ma " thuiteas iad air falbh." Gidheadh leis gach ni dhiu ſin, cha 'n 'eil iad ach mar bha Agrippa, gu inbh bhig air an iompacha gú bhi 'n an Crioſduibh, Gniomh. xxvi. 28. Bhiodh é ro fhadalach labh-airt ris gach ni dhiu ſin fa leith, 's a ſhoilleireacha nach 'eil ionnt' uil' ach nithe faoin ſuarrach gun ſeadh. Ainmichi mi a noiſe nithe eigin, ann ſa bheil an duine tha air fhior ath-nuadhacha, 's a tha ann an CRIOSD, a'g eadar-dhealuchadh o chealgoirean agus o dhaoin' aingidh.

1. Ge b'e caochla' bhios ann an cealgoirean, gidheadh, ni bheil an cridhe air atharracha 's air a dheanamh nuadh: Cha 'n 'eil an cridhe nuadh

air

air a thoirt ſeachad ach do na daoine tagbt' a-mháin, 'n uair a dh' iompaichear 's a bheil car ſui' cheangal a chúmhnant iad; Ier. xxxii 39. " Bheir " miſe dhoibh aon chridhe, agus aon ſlighe, chum " 's gum bi eagal aca rotham a chaoidh." Eſec. xxxvi. 26. " Bheir mi dhuibh cridhe nuadh, agus " cuiridh mi ſpiorad nuadh ionnaibh, agus bheir " mi air falbh an cridhe cloiche as bhur feoil, 's " bheir mi cridhe feola dhuibh." Cha do ghabh cealgoirean riamh ri CRIOSD mar an t aon ni a b' fhearr a fháſuicheadh air an talamh, air ſon an tréigeadh iád le gáirdeachas gach ni bha iad a' ſealbhach'; oir nan d'thigeadh iad chum na h inbhe ſo, bhiodh rioghachd DHE air inndrin a ſteach ionnta, Mat. xiii. 44. " Tha rioghachd néimh " coltach ri ionmhas air fholách am fearann: n " ann déis fhaghail, a dh'fholuich duine, 's a " thaobh a gháirdeachais air a ſhon, dh' imich ſé " agus reic ſé na bha aig' uile, 's cheannaich ſé " 'm fearann ſin." Faodai 'n duine tha air fhior ath-nuadhach, a'radh, le deadh bharantas, agus tha fianuis air a chúis o na h árduibh, gun raibh atharracha gráſmhor air a dheanamh air a chridhe ann lorg dha gabhail ri CRIOSD, 's gun raibh é 'ga fhior mhiannucha, mar an t aon ionmhas a ſháſuicheas agus a dh'fhágas ſaibhir é, agus meaſaidh é gach aon ni eile 'n an calldach agus 'nan aolach air ſon gu 'm faighear ann-ſan é, Philip. iii. 8, 9.

2. Ge b'é ath-leaſacha no aidmheil air a bheil cealgoirean a ruigheachd, mar nach 'eil é ſrúthadh o chridhe nuadh, 's o rún fior-ghlan do theasghrádh do DHIA, ſann a tha é do ghná air ſon crioch aingidh eigin, chum 's gum faicear le daoin' é, Mat. vi. 5. no chum teanndach eigin o'n leith a muigh a ſheachna, gu bhi ſaor o fheirg DHE 's o

agart-

agartas an coguis fein, Iſa. lviii. 3. " C' ar ſon " a rinn ſinn troſg', ars' iadſan, 's nach leir dhuit- " ſe? c'ar ſon a chlaoi' ſinn ar n anam, 's nach " 'eil thuſa 'g a thoirt fainear?" Mal. iii. 14. " Creud é 'n tairbhe tha dhuinn, ge d' a choimh- " ead ſinn órduighibh, 's ge d' a ghluais ſinn gu " dubhach ann láthair TIGHEARNA nan " ſluagh?" Mar dhearbhadh air a chúis ſo, ni bheil ſpéis ac' uair ſam bith do gach áithn' air am fioſ-rach iad, air neo cha bhiodh náir orra a chaoidh, Salm cxix. 6. ni mó bheir iad oirp air cuir ann aghai gach peacadh air a bheil iad lán-fhioſrach, gun cheilg ſhonraicht' 'n an cridhe fein, air neo bhiodh iad ſaor o dhíte cridhe, agus mar ſin dh'fhaodadh iad air deadh ſtéigh dánachd a bhi ac' ann láthair DHE, 1 Eoin ii. 21, 22. Nan aid-icheadh iad CRIOSD o rún gráidh, 's le teas-ghrádh dha, agus air ſon crioch cheart, bhiodh é fiachaicht' air CRIOSD, le fhocal fein, iadſan aideach am fianuis Athar, Mat. x. 32.

3. Ge b' é fhad 's a tha na cealgoirean a' dol air an aghaidh ann ſan obair ſin leis a bheil ſluagh air an treórach a dh' ionnſui CHRIOSD, gidheadh cha 'n 'eil iad idir air tús a'g iarrui Rioghachd DHE agus fhíreantachd-ſan, Mat. vi. 33. Cha 'n é idir an t aon ni feumail, eadh-oin, cáirdeas agus co'-chomunn ri CRIOSD, raoghain an cridhe thair gach aon ni eile, no cha bhiodh a chuid mhaith ſin air a thoirt uatha a chaoidh, Luc. x. 42.

4. Ge b'é ſamhla cealgach gráis tha ann an cealgoirean, gidheadh tha iad uil' air an altrum, as eug'ais obair ſhlainteil Spiorad CHRIOSD; agus is leoir ſin chum an druideadh a mach o ſhochair a chomharai ſo, nach 'eil iad a' cuir cúl



 ris

ris na nithibh ſin, no idir glan fhalamh dhui, ach ſann a tha iad 'g an ſochcracha fein orra do ghná mar an ſlanui'-fhear, air chor 's nach 'eil iad a ſtiíochda do dh'fhíreantachd DHE, Rom. x. 3. Agus 's leoir ſin gu' n cumail fada o CHRIOSD, nach aontaich a chaoidh gu ſeann truſcan na'n cealgoirean a cháramh le lion-aodach fior mhaiſeach fein, no idir fhion nuadh a chuir 's na ſeana bhuidealaibh ſin, Mat. ix. 16, 17.

5. Faodai ſinn a'radh, mu chealgoirean agus mu dhaoin' ann-diadhui mi-naomha, ge d' raibh aca gach ni tha 'n an comas, gu bheil tri nithe ro-áraid a Chreidimh Chrioſduidh a dh' uireaſbhuidh orra. 1. Cha'n 'eil iad a'toirt fainear am feum anabarrach a tha ac' air IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear, no idir a' cuir cúl r'am fíreantachd fein, air chor 's gu bheil iad a'gabhail gráin dhiu' fein, a'feithcamh chum cobhair fhaotainn o DHIA. 'S iad a mhuinntir a fhuair a leithid ſin do ſhealla dhiu' fein, a thainig CRIOSD a dh' iarrui 's a thearnadh, Luc. xix. 10. 2. Cha do ghabh iad uair air bith ri IOSA CRIOSD mar an t aon ionmhas a tha amháin comaſach air daoin' a dheanamh ſaibhir, agus an lán-ſháſucha; 's cha mhó a dh' aontaich iad riomh gu treibh-dhireach dúrachdach le innleachd DHE ann ſa cho'-cheangal, 's mar ſin cha 'n aithrigh iadſan air; cha mhó a dh'inndrin rioghachd DHE air mhodh ſlaint[illegible]il 'n an cridhe, Mat xiii. 44. " Tha riogh-" achd néimhe coſmhuil ri ionmhas air fholach " am fearann; ni ann déis fhaghail, a dh'fholaich " duine, 's á thaobh a gháirdeachais air a ſhon, " reic ſé gach ni bha aige, agus cheannaich ſé 'm " fearann ſin." 3. Cha 'n 'eil iad uair air bith da ríreadh a'gabhail ri cuing CHRIOSD gu h

iomlan,

iomlan, a'meas gu bheil a thoil gu leir co'-thromach agus maith, naomh agus spioradail, mar a chi sinn, Rom. vii. 12. 'S air an aobhar sin cha 'n 'eil suaimhneas air bith air órducha dhoibh tre CHRIOSD: Mat. xi. 29. " Gabhuibh " mo chuing oirbh, agus gheibh sibh fois d' ar " n anmaibh " Uime sin, co air bith thu, ma dh' fhaodas tu cóir shoillcir cheart agairt air na tri nithe sin a chaidh ainmeacha, tha thu ni's faide air th' aothart ann obair na diadhachd, na tha na bheil do chealgoirean 's do dhaoin' ann-diadhui mi-naomh air thalamh, 's cha 'n ion duit eagal a bhi ort gu bheil thu 'n áireamh na muinntir sin, air dhuit bhi freagarrach do chrioch mhór agus do rún an lagha agus an t soisgeil.

*Cunn.* Air leam gu 'm faod mi air uairibh cóir a thagra le barantas air comhara sin an nuadh-chreatuir; ach ann ám eile tha peacadh a'faghail buaidh orm, air chor 's gu bheil mi gu ro mhór a' cuir ann teagamh gach obair a tha 'n taobh a stigh dhiom.

*Freag.* 'S muladach an gnothach, gu bheil daoin' a tha 'g aidmheil ainm CHRIOSD, 'n an tráillean co mór do'n pheaca, 's a tha móran diu'. Gidheadh mar fhreagra do 'n chunnuil, chi sinn na naoimh san sgriobtuir a' tagra cóir air DIA 's air a cho'-cheangal gu dligheach ceart air deadh sléigh, 'n uair tha aingi'eachd a'faotainn lámh 'n uachdar orra, Salm lxv. 3. " Tha mo sheachrain " a'faotainn buaidh orm, glan thus' ar peacaidh "uainn," Rom. vii. 23, 25. Tha Pól a'toirt buidheachas do DHIA trid CHRIOSD, 'n uair tha lagh 'n a bhuill 'g a thoirt am bruid do pheacadh. Ach a chum 's gur fcaird a thuigear, 's a cho'-chuirear, an samhuil sin do dhearbh-fhírinn, 's

eigin duinn an t eadar-dhealach a tha eadar peacanna ro ann-trom uabhaſach, agus mearachdan gnáthaicht' a nochda, no peacaidh a thig air duine gun fhios da, gun é bhi roi'-ſmuainteach orra, no idir 'ga meóraich 'na inntin roi'-laimh. Tha é ro chruaidh air duin' am fad 's a bhuanaicheas é fui' chumhachd a cheud ſcórta, a chaochla grás-mhor a thoirt faincar, ge d' a raibh é da ríreadh air oibreach ann; agus tha é ro dhuilich co'-fhurtachd ſam bith a tharruing uatha, gus am bi an duin' ann an tomhas eigin air a ſhaoradh o chumhachd nam peacanna ſin, gus am bi é mothachail orra, 's gun teann é gu ro-dhúrachdach ri cuir 'n an aghai' le lán-rún. Tha ſinn a' faicinn gun do ghairm Daibhi óglaoch DHE dh'eth fein air ball ann déis da pobull DE áireamh; ach ſann a bha é ſan ám ſin fui' gheur-mhothach air a pheaca, 2 Sam. xxiv. 10. Tha Jonas a' tagra cóir ann DIA mar a mhaighſtir fui' a cheannairc; ach tha é ſan ám ſin a' gabhail aithreachais air ſon eaſontais, agus ann am mór fhearg ris fein air ſon a pheacaidh, Jonas i. 9, 10, 12. San áite is faigſe, labhrui ſinn cáil-eigin mu mhearachdan gnáthaichte, no peacaidh anmhuinneachd, agus mu olc a chridhe, nithe mu bheil Pól a' deanamh gearain.

Agus ann labhairt mu na nithe ſin, ni ſinn feum do nithibh áraid do'n t ſeachdamh caibdeil chum nan Rómanach, leis a bheil Pól a' dearbhadh a chóir fein air CRIOSD, agus ma tha thuſa murrach air an co'-chur riut fein, tha chúis gu maith eadar DIA agus t anam neo-bháſmhor. 1. 'N uair tha Pól a' mothacha nach 'eil é comaſach air bhi a reir lagh DHE, cha 'n'eil é cuir coireadh air an lagh, gu bheil é co ro-theann, 's nach 'eil daoine 'n an urrain a choimhead, mar is gná le cealgoir-

ean

ean a radh ; ach ſann tha eaſan a' cuir na coireadh as a leith fein, air dha bhi feolmhor ana-mianń-ach ; agus tha é 'g radh mun lagh, gu bheil é maith, naomh, agus ſpioradail, Rom. vii. 12, 14. 2. 'S urrain é a'radh, gun raibh é gaoirid air a mhaith a bha 'n a rún, 's gun do chuir ſé é fein gu dhúlan, 's gur minic a thug é oirp dhúrachdach air cuir ann aghaidh an uile ann ſna thuit ſé, Rom. vii. 15, 18, 19. 3. Tha é 'g radh, gur é peaca bhi faghail buaidh air is gná obair dha, air chor 's gu bheil ſé 'ga mheas fein truagh air ſon a ſhamhuil ſin " do chorp báis," o bheil é a'gabhail mór fhadal gu bhi air a ſhaoradh, Rann 24. 4. Tha é 'g radh, 'm fad 's a bhios é fui' chumh-achd agus fui' lagh a pheacai, gu bheil ni eigin ann grúnnd a chridhe a tha cuir ann aghai a pheacai, ge d' a tha chúis a'fairtleach air, leis 'm bu mhiann bhi air ſheól eigin eile, 's an uair a gheibh an ni ſin lamh 'n uachdar air a pheaca, 's ro ſhólaſach an ni é, Rann. 22, 25. Agus air ſon nan nithe ſin, " tha é 'toirt buidheachas do DHIA, " nach 'eil díte ſam bith ann CRIOSD," Rom. vii. 25. agus Caib. viii. 1. Anoiſe ma'ta, feuch an urrain duit cóir agairt air na nithe ſin. 1. Ma tha thu fágail na coireadh agad fein, 's a' moladh an reachd, 'n uair tha thu gaoirid air. 2. Ma dh' fhaodas tu a'radh, gu bheil thu gu bitheant' a'g oirpeacha cuir ann aghai a pheacai gu treibh-dhireach dúrachdach, 's a reir 's mar is fioſrach thu gu neo-chealgach ; 's gu bheil thu rúnach am maith a chuir ann gniomh, m' am faigh am peaca buaidh ort. 3. Ma dh'fhaodas tu a radh, gu bheil thu co'-fhioſrach eólach mu d'fháillnibh, agus mu d' mhearachdan, 's gu bheil thu 'g a d' mheas fein ro thruagh air an ſon, agus air ſon

corp a bháis, ni is é 'n fhreamh agus an tobar o bheil an ſamhuil ſin do nithibh a' ſruthadh. 4. Ma dh'fhaodas tu a radh, gu bheil páirtidh ann taobh a ſtigh 'dhiot a tha cathach ann aghai nam peacanna ſin, leis am b' áill bhi gluaſad air an t ſlighe cheart, 's a tha, mar gum b' ann lan-toilichte 'n uair a bhios iad a'ſiubhal ann ſlighe DHE, tha chúis gu maith. Ach amháin gabh comhairl'agus na dean támh na fois gus am bi thu ann an tòmhas eigin cuibhte do ſtéigh na cunnuil ſo, no air a chuid is lugha, gus am faod thu gun teagamh a' radh, gu bheil thu mar do dhíchioll a' dian-ſtri' ann aghai nan nithe ſin. Tha é 'na chuideacha ro fheumail chum cuir ann aghai cumhachd a pheacaidh, IOSA CRIOSD a dhlú-leantuinn tre chreidimh, mar tha i 'na h earran do naomhachd a tha ro ion-mhiannuicht', agus ro fhreagarrach do thoil DE, 's a chum a chrioch a dh' órduich é ſan t ſoiſgeul a thoirt m'an cuairt Gal. ii. 20, 21. " A bheath' a tha mi 'nois' a' caitheamh ſan fheoil, " caitheam i tre chreidimh Mhic DHE, a ghrádh-" aich mi, 's a thug é fein air mo ſhon. Ni bheil " mi cuir grás DE air cúl :" 's mar ſin bu chóir do dhaoin' oirp theann a thoirt air creidimh bhi aca, do bhri gur gniomh i a tha ro thaitneach le DIA, Eoin vi. 29. " 'S i ſo obair DHE, gu'n " creid ſibh ann ſan ti a chuir ſé uaithe :" air chor 's gur é ſin an doigh ullamh chum beatha agus brígh a tharruing o IOSA CRIOSD an fhreamh bheannuicht', a bheir toradh agus tairbhe ann ſgach cás, mar a chi ſinn Eoin xv. 4, 5. " Fanaibh " ionnamſa, agus miſe ionnaibhſe. Mar nach " urrain a'gheug toradh a thoirt uaipe fein, mur " fan i ſan fhíneamhuin: cha mhó is urrain " ſibhſe mar fan ſibh ionnamſa. 'S mis' an

" fhíneamhuin, ſibhſe na geuga: an ti a dh'
" fhanas ionnamſa, agus mis'ann-ſan, bheir eaſan
" mór thoradh uaithe: oir as m' eug'ais-ſe cha'n
" urrain ſibh aon ni dheanamh."

※()※()※()※()※()※(:)※(:)※(:)※()※()※()※()※()※

## C A I B. XI.

*Mu cho'-pairteachaibh araid o DHIA, 's mu oibreacha graſmhor Jonruicht' a SPIORAID.*

*Cunn.* CHA'N'EIL co'-pairt agamſa do na co'-pairteachaibh áraid ſin o DHIA, agus do dh'oibreacha 's do dhol a-mach a Spioraid, a tha air ainmeacha ſan ſgriobtuir, nithe mu bheil daoin' a tha ann an ſtaid ghráſmhor gu minic a'g iomra, 's air a bheil iad a' ruigheachd: 's a chionn gu bheil na nithe ceudna a dh' uireaſbhuidh orm-ſa, tha mi cuir mo ſtaid fein gu ro mhór ann teagamh.

*Freag.* Ainmichi mi gu h aith-ghearra cuid eigin do na co'-pairteachaibh ro luachmhor ſin, 's tha dóchas agam, 'n uair a ſhoilleirichear air mhodh ceart iad, nach bi ach beag bunachair aig gearain eud-mhor ioma neach a tha ann an ſtaid n'an grás.

Air tús, (A bharrachd air na geur-mhothachaibh ſin do Spiorad DHE, leis an gná ſlighe CHRIOSD a thoirt a ſtigh do dh'anmaibh dhaoine, agus iad ſin mar an ceudna a tha gu bitheant' ann diaigh laimh 'n an co'-chuideachd.) Tha *ſeula* do Spiorad DHE ann air ainmeacha ſan ſgriobtuir, agus 's é 'n t aon ni áraid a tha ann, obair naomhaich an Spioraid Naoimh, a'dealbh iomhaigh DHE

'ſ a thoil fhoillſicht' air duine, mar dh' fhágas ſéul' a choltas no a dhealbh fein air an ni bhios air a ſhéuladh. 'S amhuil a chi ſinn, 2 Tim. ii. 19. " Tha ſtéigh DHE a'ſeaſamh gu dainnean, aig " a'bheil an ſéula ſo, 'S aithne do'n TIGH- " EARN' a mhuinntir ſin is leis. Agus, Gach " uile neach a tha 'g ainmeach ainm CHRIOSD, " tréigeadh é éa-coir." Agus mar ſo tha mi breithneacha gun abrar fiannis ris an t ſéula, 1 Eoin v. 10. " Tha aig an ti a chreideas an " fhianuis ann fein;" 's é ſin, gu bheil na bunachair leis a'bheil cóir air CRIOSD r'a dhearbhadh, ann ſgach creid'each; oir tha cáil-eigin do dh'obair naomhaich Spiorad DHE ann, ni tha 'na fhianuis chinnteach, gar a'bheil é gach aon ám lán-ſhoilleir.

SAN dara h áite, Tha *co'-chomunn* ri DIA ann, mu bheil na daoine diadhuidh gu minic a'g iomra, leis a'bheil iad a'toirt fainear láthaireachd mhothachail DHE a'g ath-bheothach an anama gu ro mhór. Ach ma labhras ſinn mar bhuineadh dhuinn, 's é co'-chomunn ri DIA, aon chóir a bhi eadar DIA agus an duin' a ghabh ris trid CHRIOSD. 'S é ſin co'-pairt, no cóir choit-chionn a bhi eadar DIA agus duine: cha 'n é amháin gu bheil cóir aig duín' air DIA fein, ach mar an ceudna air gach aon ni is leis an TIGHEARNA; air an amhuil cheudna, tha cóir áraid aig DIA air an duine, agus air gach ni a bhuineas da. Tha co'-chomunn eadar fear pósda agus a bhean, leis a'bheil cóir áraid ac' air pearſadh a chéile, 's air gach ni eil' a bhuineas doibh: 's amhuil a tha 'n ſo: tha leithid ſin do cho'-chomunn againn ri DIA, 's caſan ar DIA, agus tha lan-chóir againn air gach aon ni, air ſon gur leinn TRIATH na beatha agus

árd Chruthai'-fhear nan uile nithe. Tha 'n co'-chomunn so ri DIA gach aon ám aig na fior chreid'ich uile, mar a nochdas sinn ann diaigh so. Tha mi 'g aideacha gu bheil feum gnáthaichte r'a dheanamh do'n cho'-chomunn sin, leis a'bheil daoine gu neo-sgáthach a'gabhail gnothach ri DIA, agus ris gach ni a bhuineas da, mar an cuid áraid fein, le mór dhánadas agus le dlú-dhaimh, gu sonraicht' ann ám bhi toirt aodhrai dha, 'n uair a bhios an t anam ann cainnt shólasaich ris an DIA bheo, a' faghail co'-pairt do'n nádur dhiadhuidh, a'fás coltach ris-san, 's a 'g imeachd gu ro shólasach trid a bhuaidhean, agus le cáil-eigin do mhuinighinn a'beachdach air na nithe sin mar a chuid áraid fein: their sinn co'-chomunn ri DIA ann an órduighibh ris an ni so. Gun amharus cha 'n 'eil so cho bitheanta na cho gnáthaicht' air a dheanamh follaiseach do dhaoine, 's cha 'n ionann tomhas co'-pairt a tha aig uile phobull DE dh'eth; agus gun amharus tha é fior, nach 'eil duin' a' lán-thuigsinn ann sgach ám air an aon doigh an ni tha 'n rún DHE d'a thaobh, gidheadh tha gu cinnteach co'-chomunn ri DIA, sin r'a radh, a chóir choitchionn sin a tha eadar DIA agus an duine sin a tha air mhodh slainteil ann cúmhnanta ris, a'seasamh do ghná gu cinnteach dainnean; 's tha na h urrad so do cho'-chomunn ri DIA ann órduighibh aig gach uile chreid'each, 's gu bheil co'-luadar aig an cridhe ris an DIA bheo ann sin, an dráft, agus a rithist, 's a tha ann an tomhas air atharracha chum iomhaigh DHE; 's cha ruigear a leas bhi ni 's faide ann teagamh mu thimchioll.

San treas áite, Tha ni eigin ann ris an abrar *companas* ri DIA, a tha mar an ceudna gu bith-eant' air a'ghabhail ann seadh mearachdach a'

meafg

meafg na'n creideach. Ma 's é tha air a chiallucha le companas, finn a ghluafad 'n ar dleafnas mar am fianuis an DE uile leirfinnich, a tha 'g ar faicinn 's 'g ar cluinntin, 's a tha fianuifeach d'ar n uile ghiulan; 's ni é tha coit-chionn do gach aon neach a tha'n ftaid n'an grás; 'stha é ac'uile 'n an cleachdа, 's 'n an rún. Salm xvi. 8. " Chuir mi " 'n TIGHEARNA do ghná rotham." Seadh, agus 's minic a tha iad 'ga chuir ann gniomh, 'n uair tha 'n fpiorad ann an deadh fhuidheach; tha iád a'fiubhal mar gum biodh iad a'faicinn TRIATH na beatha 'na fheafamh r'an taobh, agus tha fmuaintibh eigin aca mu dheadh-ghean trid CHRIOSD: " Gu fírinneach tha ar co'-chomunn- " ne (no ar companas-ne) maille ris an Athair, " agus maille r'a Mhac IOSA CRIOSD," 1 Eoin i. 3. Ma tha finn le co'-chomunn a'ciallucha bhi ann an co'-luadar fólafach, blafda, mothachail ri DIA, a tha 'g ath-bheothacha 's a'toirt mór fhólas do'n anam, os-barr air na tha coguis an dleafnais a'deanamh; is é ann fin bhi 'g imeachd ann folus dealrach a ghnúis, agus 'na láthaireachd mhothachail: 's tha é coltach gun raibh móran do'n cho'-chomunn fo aig Enoch, 'n uair tha é air a radh, " Gun d'imich é maille ri DIA," Gein. v. 24. gidheadh cha 'n 'eil é cho gnáthaichte ris a cheud cho'-chomunn a dh' ainmicheadh, no cho coitchionn do gach fior chreideach; oir ann fo tha 'n t anam air a liona le fmior agus le fáill, a'dlúleantuinn r'a fhear ftiúraidh, 's air a chumail fuas gu ro fhonraichte le dheas laimh, Salm lxiii. 5, 8. " Bithidh m'anam air a fháfucha mar gum b'ann " le fmior agus le fáill; 's bheir mo bheul árd " mhola' dhuit le bilibh aoibhneach. Tha m'

" anam

" anam a' dlú-leantuinn ort; tha do dheas lámh " 'ga m' chumail ſuas."

Sa cheathramh áite, Tha ni ann ris an abrar *ſaor chomas* gu dol a dh'ionnſui DHE; agus tha mi 'meas gur é ſo gach ceap-tuiſlidh a th' ann ſan t ſlighe eadar DIA agus duine a thoirt as an rathad, air chor 's gu bheil comas aig an duine teachd am fogus dha. Theirear gu bheil comas againn dol a dh'ionnſui duine cumhachdach, 'n uair bhios na dorſan air am foſgla, 's ann luchd-coimhead air an cuir uaithe, agus comas againn tighinn dlú' dha; 's amhuil a tha é ſan áite ſo. Tha 'n ſaor chomas ſo ſan ſgriobtuir, air a'ghabhail air uairibh ann ſan t ſeadh ſo, gu bheil CRIOSD a' réiteacha na ſlighe, 's a'toirt air falbh an naimhdeas a bha eadar DIA agus peacaich, air chor 's gu bheil anoiſe ſlighe réidh aig daoine chum teachd a dh' ionnſui DHE trid CHRIOSD; Epheſ. ii. 18. " Oir " trid-ſan tha araon ſlighe againn gu dol a ſteach " trid aon Spioraid chum an Athar." 'S air uairibh eile tha é air a ghabhail an riochd feum gnáthaicht' a chomais ſin a choiſinn CRIOSD, 'n uair a bheir duine fainear gu bheil gach ceap-tuiſlidh 's gach eadar-dhealuch a bha eadar é fein agus DIA air an toirt as an t ſlighe: cha 'n 'eil DIA neo bháigheil ris, no mar choigreach 'ga chumail fein uaithe, no idir a'g amharc air le gruaim; ach tha comas aige teachd eadhoin gu " ionad-comhnui," Iob xxiii. 3. Bha 'n duine maith ſo a' deanamh gearan gun raibh ſin a dh' eaſbhuidh air, Rann 8, 9. 'n uair tha é 'g radh, " Tha mi dol air m' aghai, 's air m' ais, 's a " chum na láimhe deis' agus clí, 's ni bheil mi 'g " amus air." Tha cheud ghné chomais cumannta do na h uile chreid'ich; tha iad air an toirt

ann gara * dha le fuil a chúmhnanta, 's cha 'n 'eil iad ni 's mó fada uaithe, o'n a chaidh an naimhdeas báſinhor a bha eadar DIA agus iad fein a thoirt air falbh. Ach tha 'n comas ann ſan t ſeadh eile air a fhritheala ni 's mó a reir árd-uachdranachd agus toil an TIGHEARNA, agus tha é air fhágail ann cumhachd n'an creideach a chumail uatha fein, gus an toil leis an TIGHEARN' a bhuileacha gu trocaireach ſaor orra a rithiſt; 's mar ſin tha é fodha 's an uachdar, air chor 's nach ion ſtaid duine chuir ann teagamh air a ſhon.

SA chuigeadh áite, Tha ni ann ris an abrar *ſaorſadh* am fianuis DE; agus ſé ſo ann an ſeadh ceart ſaorſadh, no labhairt ſhaor ri DIA. Tha móran a'cuir an ſtaid fein ann teagamh, air ſon gu bheil ſo an dráſt agus a rithiſt a dh' eaſbhuidh orra, o'n a tha 'n ſgriobtuir a'g radh, " Far a' bheil an " Spiorad, tha ſaorſadh ann ſin," 2 Cor. iii. 17. Ach tha iad gu neo cho'-thromach a'ceangal na ſaorſadh air 'n do labhra' ſan áite ſin, ris an labhairt ſhaor ſo am fianuis DE. Tha mi 'g aideacha far a' bheil Spiorad an TIGHEARN' air mhodh ſlainteil a'foillſeacha toil DE ann ſan ſgriobtuir do dhuine, gu bheil ſaorſadh ann ſin o cheangal air bith do lagh nan deas-ghnáth, 's o chumhachd díte lagh nam modhanna, agus o mhóran do'n dorchadas agus do'n ain-eolas ſin, a tha mar ſgáile air na cridheachan a tha ann an ſtaid náduir, a' cumail CHRIOSD ann ſan t ſoiſgeul am folach uatha. Tha mi 'g aideacha mar an ceudna, gu bheil eadhoin an t ſaorſa ſo air uairibh, ni is é ſaor cho'-luadar ri DIA, ar cúis a chuir ſios ann órdugh 'n a láthair, 's ar beul a liona le arguin, Iob xxiii. 4. air aid'eacha do na daoine diadhui, ach ni h ann mar tha

* am fogus.

tha ſaorſadh air a ghabhail 's na ſeadhaibh roi'-ainmichte. Ge d' a chuir an TIGHEARNA mar fhiachaibh air fein Spiorad na h úrnuigh a thaoſgadh a nuas ann tomhas eigin air tigh Dhaibhi uile, Sech. xii. 10. gidheadh tha co'-pairteacha ſo an Spioraid, ris an abair ſinn labhairt ſhaor ri DIA, gu mór ann earbſa ri lán-toil an TIGHEARNA, cia 'n t ám, agus ciod an tomhas d'eth a bhuileas é orra. Tha 'n t ſaorſa ſo, ris an abair ſinn labhairt ſhaor ri DIA, air uairibh air eadar-ſgarachduinn gu mór o dhánachd laidir ann ám bhi ri úrnuigh, air a chuid is lugha, gus am bi é dlú air a chrích ; ſann a tha é gu mór a' co'-ſheaſamh ann am beothalachd na tuigſe chum an ni a tha duine r'a labhairt am fianais DE a lán-thuigſinn, air chor 's gur aithne dha a chúis a chuir ann órdugh: agus a rithiſt, tha briathraibh ſnaſmhor, freagarrach, ro dhrúiteach, no ro chumhachdach agus neartmhor ann. Tha mar an ceudna dúrachd ſpioraid air a chuir rís na nithe ſin ann an úrnuigh, air a'bheil an ſgriobtuir a'labhairt; tha 'n t anam a'g aoma' le dian thogradh a dh'ionnſui CHRIOSD, agus tha é ro dhúrachdach ann ám bhi cuir ſuas ath-chuinge ri DIA. Tha 'n cridhe mar an ceudna a leaghadh air mhodh áraidh agus tha tomhas mór do Spiorad n'an grás agus na h ath-chuinge gu minic ann co'-chuideachda na ſaorſa ſo, Sech. xii. 10. Air chor 's gu bheil an t anam air a thaoſgadh a mach ann láthair DHE mar gum b'ann air ſon " ceud-ghein." 'S amhuil an comas a tha móran do na naoimh a faghail ann láthair DHE, 'n tra tha iad ann am móran do bhriſe cridhe, agus do dhúrachd ſpioraid, tha comas ac' ann inntin uil' a leige ri DIA gu ro ſhaor, mar DHIA beo uil' fhioſrach, a tha (air a chuid is lugha) a 'toirt

fainear an úrnuigh. Tha air uairibh dánachd ann co'-chuideachd na ſaorſa ſo, air chor 's nach labhairt ſhaor é amhain, ach mar an ceudna labhairt dhánadh ann láthair DHE. 'S é ſin an dánachd le muinghin, Ephef. iii. 12. " Ann ſa bheil againn " dánachd agus comas dol a ſteach le muinghin " trid a chreidimh-ſin." Cha 'n 'eil ſo cho bitheant' air a pháirteacha ri daoine ris an t ſaorſadh eile, gidheadh tha é gnáthaichte: tha ann ſan t ſaorſadh ſo a bharrachd air na thuirt ſinn roimhe, cáil-eigin do * dhrúthadh an Spioraid air creidimh, ga broſnucha gu úrnuigh bheothail thogarrach a dheanamh. Tha ſuidheach inntin ann atha taitneach tiomhai muladach, leis a'bheil duin' a' taoſgadh a mach rún a chridhe ann uchd DHE, 's a' tagradh a chúis 'na láthair mar DHIA beo, le cáil-eigin do mhuinghin air fhábhar 's air a dheadh-ghean; 's cha 'n 'eil móran do na naoimh a'ruigheachd air tuille do láthaireachd mhothachail. Cha 'n 'eil teagamh air bith mu thimchioll ſtaid duine, a thaobh ſaorſadh ann láthair DHE, ann ſan t ſeadh ſo mu dheire, do bhri nach 'eil ni air bith ann ſo ro-fheumail chum ſtaid ghráſmhor a dheanamh ſuas: tha cuid do dhaoin' aig a' bheil ſo, 's cuid eil' aig nach 'eil é; tha é air uairibh aig cuid do dhaoine, 's tha é gan dí ann ám eile, air chor 's gu bheil é fodha 's an uachdar, ac' agus uatha; gidheadh faodai mi a radh, gum faod daoine tha ann an ſtaid ghráſmhor móran a dheanamh, le cumhachd ro ghnáthaicht', a' deanamh cómhnadh riu chum ruigheachd air 's a choimhead a ſhamhuil ſin do dh'fhonn ſpioraid.

San t ſeathadh áite, Tha ni áraid ann ris an abrar *cumhachd* no *deachdadh an Spioraid*. Tha 'n drúthadh no 'n cumhachd gráſmhor ſo an dara

* chumhachd.

cuid

cuid gnáthaicht', agus 's é ſo oibreach an Spioraid naoimh air an anam, agus cleachda gráis ann, leis a bheil iad ann cómhnuidh air an cumail beo, 's ann cáil-eigin do ghnáthacha 's do dh' oibreacha, ge nach 'eil iad ſo-aithneacha. Tha mi breithneacha gu bheil an drúthadh ſo do ghná ann co'-chuideachd n'an creid'each, 's gur é ſin a tha air a ghealltuinn, "le bhi 'gan uiſgeach a dh' oi'ch agus "do lá, agus gach aon ám," Iſa. xxvii. 3. Air neo, tha 'n cumhachd ſo ni 's ſonruicht' agus ni 's áraid, agus tha é co éifeachdach do dh' anam a tha ann ſtaid n'an grás, 's a bha ghaoth agus an anail do na cnámhain tiorma, 'g an cuir ann deadh órdugh, Eſec. xxxvii. 9, 10. 's mar an drúchd nan t uiſge do 'n fheur, no do'n áilean air úr ghearradh, 's do'n talamh thioram, Salm lxxii. 6. 'S é a ſhamhuil ſin do dhrúthadh a tha air a chiallucha, Laoi'-Sholamh iv. 16. le ſéideadh na gaoithe deas, a thoirt air an ſpíoſra brúchda 'mach. 'N uair tha 'n Spiorad a' gluaſad air a mhodh ſo, tha gráſa DHIA ann ſan anam a'g oibreacha ni 's beothaile. 'S é ſo "meudachadh a chridhe," leis a'bheil duin' "a' ruidh ann ſlighibh DHE," Salm cxix. 32. Tha 'n drútha' ſo ni's us' fhaireachduin n a cheud chuid, 's ni bheil é cho bitheant' air a pháirteacha ri daoine. Tha mar an ceudna, an ſoirbheas a' ſéideadh air uairibh ni's mó air aon ghrás, 's air uairibh ni 's ſoilleireadh air grás eile, agus gu minic air ioma' grás ſan aon ám; agus ſann a reir an tomhas do'n chumhachd ſo beag na mór, a tha 'n t anam a'g oibreacha ni 's beothaile no ni's ſochcraich a thaobh DHE: 's o'n a tha creidimh 'na grás cruthaichte ſan anam, tha drútha' ſo an Spioraid air uairibh ni's lugha, 's air uairibh ni's

mó,

mó, agus ſann a reir ſin a tha dearbh-chinnte mu chreidimh beag no mór.

San t ſeachdamh áite, Tha *eiſdeachd urnuigh* ann, mu bheil an ſgriobtuir gu minic a'labhairt; 's tha móran a' cuir cámpair orra fein mu thimchioll, a' baralacha nach 'eil eólas ſam bith aca mu thimchioll o 'm fioſracha fein. Tha mi 'g aideacha gu bheil éiſdeachd fhábharrach úrnuigh ann; ach 's eigin duinn a thoirt fainear gu bheil é da fhillte. An dara cuid, 1. 'S é a leithid 's a tha duine gu ſoilleir r'a chreidſinn mar arguin air ſtéighibh ſgriobtuir; mar ata, ma theich mi dh' ionnſui CHRIOSD, 's ma tha mi dlúthacha ri DIA ann-ſan, ma tha mi deanamh úrnuigh a reir r'a thoil, gun bhi toirt ſpéis do dh'aingi'eachd a' m' chridhe, a' cuir creidimh ann gniomh mu thimchioll an ni tha mi 'g iarrui, gu cinnteach no air chúmhnant', a reir gné an ni bhios ann, agus geallaine mu thimchioll; 's eigin domh a chreidſinn gu bheil DIA a' cluinntin m' úrnuigh, 's gun d'thoir é dhomh an ni bhios maith air mo ſhon, a reir nan ſgriobtuire ſin, Eoin xiv. 13, 14. " Ge " b'é ni a dh'iarras ſibh a'm' ainmſe, ni miſe é," 1 Eoin v. 14. " 'S é ſo ar muinghin, ge b'e ni a " dh'iarras ſinn, a reir r'a thoil, gun éiſd é ruinn," Marc. xi. 24. " Creidibh gum faigh ſibh, agus " gheibh ſibh an ni a dh' iarras ſibh." Salm lxvi. 18. " Ma bheir mi ſpéis do dh' aingi'eachd " a'm' chridhe, cha 'n éiſd an TIGHEARNA " rium:" 's mar d'thoir mi ſpéis do'n olc, faodai mi a chreidſinn gu bheil é ga m' éiſdeachd. No, 2. Tha duine gu mothachail a'toirt fainear gu bheil DIA a'g éiſdeachd r'a úrnuigh; 's tha chúis ſin air a dhearbha d'a chridhe, as eug'ais geur cho'-dhunadh a tharruing gu h éigneach o riaſan.

'S é

'Sé a ſhamhuil ſin do dh'éiſdeachd úrnuigh a fhuair Hanna, 1 Sam. i. 18. " Cha raibh gnúis " dubhach ni 's mó." Gu cinnteach dh' oibrich an TIGHEARNA air a creidimh, agus lán chreid i gun d' fhuair i éiſdeachd: cha raibh é air chomas d'i a chúis a dhearbha le arguin air bith; oir cha raibh ſléigh aic' air an ſuidhicheadh i briathra na h arguin, a reir ſgriobtuir, ann ſan ni ſhonruichte ſin: dhealbh DIA gu mothachail air a cridhe é air dhoigh áraidh, air chor 'sgun do chreid i é. Ni bheil ſo gu bitheant' air a pháirteacha ri daoine, gu h áraid ann cúiſibh a dh'fhaodar a ſhoilleir-each o'n ſgriobtuir: uime ſin ſann le 'n creidimh a chuir ann gniomh mun cheud ni a bhios daoine gu mór air an toileacha, 's bu chóir dhoibh a leig' am buil DIA chum a bhuileach orra na chitheadh é iomchui do'n dara ni. Cha chóir ſtaid ghráſ-mhor duin' a chuir ann ag air ſon a ſhamhuil ſin do dh'éiſdeachd úrnuigh.

SAN ochdamh áite, Tha *dearbh-bheachd* ann air deadh-ghean DE le 'r ſpioraid fein a'togail fianais air a chúis; 's tha 'n dearbh-bheachd ſin air a ſhoilleireacha le h arguin air a mhodh ſo: Ge b'é chreideas ann CRIOSD cha d' theid ſe a mugha am feaſd: ach tha miſe a' creidſinn ann CRIOSD; air an aobhar ſin cha d'theid mi a mugha gu bráth. Ge b'é aig am bi grádh do dh' aitheantaibh DHE gu leir, cha chuirear gu náir' am feaſd é: ach tha ſpéis agamſa da aitheantaibh uile; uime ſin cha bhi náir' orm. Tha mi 'g radh, le reuſonach air a mhodh ſo, agus le nithe ſpioradail a choimeas ri nithe ſpioradail, gum faod duine ruigheachd air dearbh-chinnte m'a ſtaid ghráſmhor. Tha é air a chiallucha, 1 Eoin iii. 18, 19. " leis na " bráithribh a ghrádhach ann gniomh agus am

 " firinn,

" fírinn, gum faod ſinn dearbh-chinnt' a thoirt " d'ar cridheachan ann láthair DHE ;" 's gum faod duine gáirdeachas a dheanamh. le fianuis deadh choguis, 2 Cor. i. 12. faodai dánachd a bhi aig duin' a thaobh DHE, mur dít a chridhe é, 1 Eoin iii. 21. Faodai ſinn ann ſin ruigheachd air cáil-eigin do chinnte m'ar ſtaid, le fianuis ar ſpioraid fein, gar an ruig ſinn air lán chinnte mu timchioll. Ni bheil mi 'g áicheadh nach 'eil cáil-eigin do chómhna' Spiorad DHE, ann ſan fhianuis ſo a tha ar ſpioraid-ne a'deanamh a thaobh dearbh-chinnnte: ach tha mi breithneacha nach 'eil feum ach air cómhnadh ro ghnáthaichte, ni as eug'ais nach 'eil ſinn comaſach air ni air bith a dheanamh. Anoiſe, faodai creid'ich thuigſeach, a tha coimhead deadh choguis 'n an caithe'-beatha, ruigheachd air an dearbh-bheachd ſo. Air an aobhar ſin, tha dóchas agam, nach ruig connſpuid ſam bith a leas bhi mu thimchioll ſtaid ghráſmhor duine ; oir ma ſhaoras duine é fein o dhíte cridhe, ruigidh é gun dáil air an dearbh-chinnte ſo.

San naothadh áite, Tha *fianuis Spiorad DHE* ann, air ainmeach ann an, Rom. viii. 16. " a tha " 'togail fianuis le'r ſpiorad-ne, gur ſinn clann " DHE." Tuigear oibreacha ſo an Spioraid ni 's fearr, mu nochdas ſinn dearbh-riaſan ſam bith leis a'bheil ar ſpiorad a'togail fianuis gur clann do DHIA ſinn ; mar eiſiomplair, Ge b'é ghrádhaicheas na bráithre, chaidh é thairis o bhás gu beatha, 's air an aobhar ſin tha é ann CRIOSD : ach tha miſe grádhacha nam bráithre ; uime ſin, chaidh mi thairis o bhás gu beatha. Ann ſo tha tri ghné oibreachadh an Spioraid, no tri oibricheau air doigh is ſoilleire : 's é a cheud ghné dealradh do ſholus DHE air a cheud earran do na briath-

briathraibh so, a'dearbhadh an úghdarras naomha, mar fhocal DE. 'S eigin do Spiorad DHE fianuis a dheanamh air diadhachd an sgriobtuir, agus gur é focal neo-mhearachdach DHE é, fada thair gach arguin eil' a dh'fhaodar a ghnáthach air a shon. 'Sé 'n dara oibreacha dealradh glóirmhor soluis o'n Spiorad, a'dealradh air an dara earran do 'n riasan, 's mar sin air a ghrásaibh fein ann san anam, a 'nochda gur grása fior iad, a tha freagarrach do'n chúnntas a tha 'n sgriobtuir a' toirt mu 'n timchioll. Mar so tha é air a radh, "gun aithnich sinn tre a Spiorad na nithe tha air "an toirt duinn gu saor o DHIA," 1 Cor. ii. 13. Tha 'n treas gné oibrich a reir an treas earran do riasan na h arguin, no an co'-dhuna.; 's tha mi breithneacha nach 'eil ni air bith ann so ach drúthadh air creidimh, 'g a neartucha chum lán dearbhadh a tharruing o na nithe roi'-ráite. Anoise, (le úmhlachd do dhaoin' eile, a tha ni 's soilleire san sgriobtuir, 's aig a'bheil barrachd fiosraich air na co'-pairteachaibh ro-phuíseil sin,) tha mi breithneacha nách é fianuis an Spioraid a tha air ainmeach ann, Rom. viii. 16. "Tha 'n Spiorad "fein a'deanamh fianuis, le'r spiorad-ne gur sinn "clann DHE," a cheud oibreach air a cheud earran do'n riasan; oir 's é 'n t oibreacha sin fianuis sin an Spioraid, leis a'bheil é a'deanamh fianuis air diadhachd an sgriobtuir gu h iomlan, 's a 'dearbhadh úghdarras diadhui an sgriobtuir do dh' anmaibh dhaoine a tha ánn staid n'an grás: agus faodaidh a shamhuil sin do dh' oibreacha bhi air dearbh fhírinn sgriobtuir, aig nach 'eil buntuinn air bith ri uchd-mhachcachd duine no idir r'a chóir air CRIOSD. Faodai an Spiorad dealradh mar sin air fírinn sam bith, a bhuineas do

dhleas-

dhleaſnas, no air fírinn chud-thromaich ſam bith eil' a tha dearbhadh a dhiadhachd do'n anam, 's gun ni air bith a labhairt mu thimchioll cóir duine air CRIOSD. Ni mó is é treas oibreach an Spioraid, leis a'bheil é toirt air creidimh an co'-dhunadh a tharruing gu dána, fianuis ſo ann Spioraid; oir cha 'n 'eil ſan oibreacha ſo ni air bith ach drúthadh air creidimh, 'g a toirt gu lán dearbhadh air a chúis; ach tha an ni air a'bheil an lán dearbha' ſo air a tharruing no air a chuir amach, ann an cáil air a dhearbha cheana. Uime ſin tha mi breithneacha gur é dara oibreach an Spioraid air an dara earran do'n riaſan, an fhianuis ſin do Spiorad DHE, am baoiſge ſin do ſholus DE a'dealradh air gráſaibh an duine, leis a' bheil iad air an deanamh ro ſhoilleir do 'n tuigſe: 's é ſin an fhianuis, 's é 'n dealradh mar ſin orra fhianais-ſin; oir 's ann amháin ſan earran ſo do'n riaſan, agus ann ſan oibreacha ſo, a tha Spiorad an TIGHEARN' a' co'-ducha co'-fhianuis le 'r ſpiorad-ne; oir 's ann ſan dara earran do'n riaſan, a tha an ni áraid ſin ann ſa bheil fianuis ar ſpiorad-ne a'co'-ſheaſamh, 's mar ſin tha Spiorad DHE a'togail fianuis le 'r ſpiorad-ne, ann ſan earran ſin fein do'n riaſan mar an ceudna. Air do 'n da fhianuis ſin an t aon ni a dhearbha, 's é ſin, fírinn agus dearbh-chinnte mun ſamhuil ſin do ghráſuibh ann ſan duine, ni tha ar ſpiorad no ar coguis fein a'dearbhadh a reir an eólais, 's gu cinnteach tha Spiorad DHE a' dearbha 's a'togail fianuis gu bheil a chúis mar ſin; tha breith agus co'-dhunadh air a tharruing amach air uchd-mhacachd an duine tre chreidimh an duine, air a dheachda leis an Spiorad chum na criche, ſin: agus tha 'n co'-dhuna ſo a'giulan lán-chinnt' air uchd-

mhac-

mhacachd an duine. 'S ni cinnteach gu bheil cuid eigin do na fior naoimh aig nach 'eil co'-pairt dh' eth so fad uile laithe am beatha, mar tha é soilleir o Eabh.ii. 15. " 'S gun saoradh é iadsan a bha trid " eagail a bháis ré am beatha uile fui' dhaorsa."

San deicheamh áite, Tha mi labhairt a reir fiosiacha móran do na naoimh, 's tha dóchas agam a reir sgriobtuir, ma their mi gu bheil co'-pairteacha do Spiorad DHIA ann, a tha air a pháirteach air uairibh ri cuid eigin d'a phobull, ann sa bheil cáil-eigin a bharrachd air, mar 'eil é ni's fearr nan fhianuis sin a tha dearbhba gur clann sinn m'an do labhra' roimhe. 'S foillseacha glóirmhor diadhuidh air DIA do'n anam é, a' craobh-sgaoile grádh DHE a mach ann sa chridhe. 'S ni é 's fearr a dh'fhaodar a mhothacha na chuir ann géill. Cha ghuth labhar árd a th'ann, ach 's é th' ann baoisge glóire a'lionadh an anma le DIA, mar tha é 'na bheatha, 'na sholus, 'na ghrádh, agus 'na shaorsa, co'-ionann ris a ghuth labhar árd sin, " O dhuine, tha gu ro mhór air do " ghrádhacha," Dan.x. 19. a'cuir duin' ann aiteas ro mhór leis an smuain so 'na chridhe, " 'S maith " a bhi san ionad so," mar a chi sinn Mat. xvii. 4. 'S é an ni sin a chaidh amach o CHRIOSD a dh' ionnsui Mhuire, 'n uair nach d' rinn é ach a h ainm a luaidh, Eoin xx. 16. " Thuirt IOSA ria " a Mhuire. Air tionnda dhise, a dubhairt si " ris, Rabboni, 's é sin r'a radh, A Mhaighstir." Bha easan a'cainnt ria roi' sin, 's cha do thuig i gu'm b'easan a bh'ann; ach 'n uair a labhair é 'n t aon fhacal so, *A Mhuire*, bha foillseacha diadhuidh iongantach eigin air iomchar a steach d'a cridhe, leis an raibh i cho lán shásuichte, 's nach do chuir i 'n teagamh 'm b'é na nach b'é sin

CRIOSD,

CRIOSD, no an raibh cóir ſam bith aic' air. Rinn am foillſeacha ſin creidimh dha fein, agus choiſinn é creideas agus meas dha fein, 's bha é co'-ionann ri " Mar ſo tha 'n TIGHEARN' a'g radh." Tha ſo 'na bhaoiſge glóire cho mór, 's gum faodar ann ſan t ſeadh is áirde " geall-daighnich," no ceud thoradh, " na h oighreachd" a radh ris, Eph. i. 14. oir is é lán na laimh do'n DIA naomh é, a'deanamh an duine (gu inbh bhig) gu h iomlan a reir coſmhalachd DHE, 'ga ſhlugadh ſuas le gairdeachas ro mhór, 's le h anbharr iongantais, air chor 's gu bheil é leig air di-chuimhn' gach aon ni eile ach am foillſeacha glóirmhor a tha láthair. O! cia glóirmhor a tha foillſeacha ſo an Spioraid? Tha creidimh ann ſo a'g éiridh ſuas gu lán chinnte cho mór, 's gu bheil i 'g oirpeacha le h uile dhichioll dlú-ghabhail ri DIA air doigh mhothachail. 'S é ſo an ni is fearr an aithrigh air an " láthaireachd mhothachail" a radh ris, 's dò bhri coltais cha 'n 'eil é air a pháirteacha ris na h uile chreidich; oir tha cuid eigin air an cumail fa dhaorſa, 's fa eagal fad uile laithe am beatha, Eabh. ii. 15. Ach ann ſo " tha grádh," a tha dlú air bhi " foirfe a'tilgeadh a mach eagail," 1 Eoin iv. 18. Tha ſo air a pháirteach a reir toil agus rún ſuidhicht' an DIA ſhiorruith, 's cho neo-mhaireannach 'n uair a thig é, 's nach cóir do dhuinè ſam bith a ſtaid ghráſmhor a chuir ann teagamh air ſon é bhi dh' uireaſbhuidh air.

SAN aon-áite-dheug, Tha ni ann ris an abair ſinn *ſith*, mu bheil móran daoin' a' cuir anbharra dragh orra fein. Tha 'n t ſíth ſo an dara cuid mu thimchioll ſtaid duine, gu bheil é réi' ri DIA tre IOSA CRIOSD; air neo mu thimchioll a ſtaid ſan ám a tha láthair, gu bheil é gluaſad air

dhoigh

dhoigh a tha taitneach le DIA, air a chuid is lugha, co fad 's nach 'eil aimh-réite no connſpuid air bith eadar DIA agus é fein a'bagra' dioghaltas eigin a dheanamh air. Tha iad ſin araon an dara cuid air an doigh ſin ann d'fheuchainn ſgriobtuir, 's do bhri coltais ann cunndas DHE; no ann an d' fheuchainn coguis duin' é fein. Tha ſíth mu thimchioll ſtaid duine ro chinnteach ann d'fheuchainn ſgriobtuir agus néimhe, 'n uair tha duine tre chreidimh a'gabhail ri CRIOSD, agus ris an nuadh cho'-cheangal, Rom. v. 1. " Air dhuinne " bhi air ar fírinneacha tre chreidimh, tha ſíth " againn ri DIA." Air dha bhi cinnteach dainnean ann d'fheuchainn coguis duine, air dh'i bhi lán fhioſrach ann ſa chúis: oir ann ſan ſtaid ſin tha i do ghná a' labhairt a reir ſgriobtuir. Ach do bhri gu bheil a choguis gu minic ain-eolach neo-fhioſrach ſa chúis; uime ſin tha ſíth gu bitheanta mu thimchioll ſtaid duine a reir focail DE, 'n uair a tha choguis a'bagradh atharracha ſin, 'g a ſhiordhíte', 's a'cuir ann géill da nach 'eil ſíth aige ri DIA trid CHRIOSD. 'S eigin do'n choguis a bhi lán-fhioſrach ann ſa chúis ſo, agus ſtaid ghráſmhor duine bhi air a dhearbha leis na comharan gráis, mar a nochd ſinn roimhe: 's ma bhios a chúis mar ſo, ni fianuis mo ſpioraid fein mór chioſnach air agartas neo-ſtéigheil na coguis; 's ma chuireas Spiorad DHE fhianuis 's a theiſteas fein ris, tha choguis ann ſin lán-toilicht' a'gealltuinn ſíth do'n duine.

Faodai 'n t ſíth eile, mu thimchioll ſtaid duine an ám a tha láthair, ſé ſin, gu bheil é taitneach le DIA ann ſeadh an t ſoiſgeil, a bhi dh'eaſbhuidh air, ge d'a raibh an t ſíth mu thimchioll ſtaid duine ro chinnteach, 's a ſtaid ghráſmhor as an teagamh.

'Tha

Tha 'n t síth so mu thimchioll staid duine, an dara cuid air a mhodh so ann d'fheuchainn sgriobtuir, no ann d'fheuchainn coguis duine, agus 's é so 'n uair nach 'eil spéis aig duine do dh' aingi'eachd, 's a tha é toirt grádh do dh' uil' aitheantaibh DHE; ann sin tha'n sgriobtuir a'g radh, gu bheil é 'na sheasamh air ionad comhnard, 's nach ruig é a leas eagal na sgáth bhi air roi' fhearg DHE, chum peanas aimseireil a leagadh air: 's an uair tha chúis mar so, bu chóir ga choguis aontacha leis 's a stiúradh air an t slighe sin fein, agus dheanadh i so nam biodh i lán-fhiosrach air a chúis; ach do bhri gu bheil a choguis gu tric neo-fhiosrach ain-eolach uime, faodai duine bhi fa gheilt le olc ann d'fheuchainn na coguis, mar gum biodh é gu dligheach ann dúil ri peanas eigin a bhith air a leagadh air le DIA air son a pheacai, 's as leith gámhlas eigin a th'aig DIA dha, ge d' is slainte bha'n rún DHE a bhuileach air. 'S leoir so chum duine chumail neo-fhoisneach, 's an gáirdeachas a tha air a cheadacha dha a chumail uaithe, 'n uair tha é 'g imeachd 'n a ionracas: air an aobhar sin 's eigin do dhuin' a choguis a dheanamh lán-fhiosrach ann an so mar an ceudna, 's gun díte no casaid air bith a ghabhail uaipe, mar dearbh i a chúis gu soilleir le sgriobtuir. Seasadh gach aon duine aig caithir a bhreitheanais sin, mu thimchioll a staid fein; agus togadh é a chúis o gach ionad d'fheuchainn eile chum an ionaid sin, 's na gabhadh é casaid air bith, ach a reir ri fírinn DHE, leis a'bheil a choguis ri bhi air a stiúradh ann sgach aon ni. 'S nan rachadh an aire mhaith a thoirt do'n chúis so, cha bhiodh a choi'-lion amharus neo-stéigheil mu thimchioll ann staid a measg luchd muinntir DHIA, air son gach aon smuain a dh'inndrinneas 'n an cridhe.

San dara-h áite-deug, Tha *aoibhneas* an SPIORAID NAOIMH ann; agus 's é so 'n uair tha 'n Spiorad a'deachdadh air ar n aoibhneas ann DIA, (ni tha 'na ghrás a tha ro bheag ann cleachda le móran,) 's a tha toirt air fás gu mothachail beothail; 's tha é brosnucha ceudfath an aoibhneis agus an t subhachais ann san anam, air chor 's gu bheil aoibhneas glóirmhor do-labhairt ann san anam, ann ám dha bhi smaointeach air a cháirdeas 's air a dhlú-dhaimh ris an DIA bheo, 1 Pead. i. 8. " Air dhuibh bhi creidsinn ann, ge nach 'eil sibh " a noise 'g a fhaicinn, tha sibh a' deanamh mór " gháirdeachas le h aoibhneas do-labhairt, agus " lán do ghlóir." Tha 'n t aoibhneas so a' leantuinn síth, agus tha síth a'leantuinn fíreantachd, Rom. xiv. 17. " Is fíreantachd, agus síth, " agus aoibhneas san Spiorad Naomh, riogh- " achd DHE." Cha bhitheanta leis an aoibhneas so gun bhi a reir tomhas dearbh-chinnte mu chreidimh, mar tha é soilleir o 1 Phead. i. 8. " Air dhuibh bhi creidsinn ann, tha sibh a'dean- " amh mór gháirdeachas:" air chor 's gu 'n cuir mearachdan a thoirt air falbh mu nithe eile, an t amharus ann lughad mu thimchioll an ni so.

Do bhri' gu bheil cuid eigin do cho'-pairteachaibh luachmhor sin an Spioraid air an cuir ann teagamh, 's air an gabhail ann riochd cealgoireachd Shatain, ann déis dhoibh dol seachd; mar dhearbhadh orra, tha sinn a'g radh, gur gná le oibreachaibh áraid Spiorad DHE ann an tomhas árd, a bhi air am páirteacha ri daoin' ann diaigh an samhuil sin do bhrise cridhe, 's do mhór thriobluid, Salm li. 8. " Thoir orm gu 'n cluinn mi aoibh- " neas agus subhachas, chum 's gun dean na

" cnaimhean a bhrise leat mór ghàirdeachas." 'N diaigh na h urrad shaoithreach ann dleasnas diadhuidh, Dan. ix. 3. " Agus chuir mi m' aghai ris an " TIGHEARNA DIA, chum iarrui le úrnuigh " 's le ath-chuinge, le trosg', le saic-aodach, agus " le luaithre'. 'S am feadh 's a bha mi labhairt " ann úrnuigh, 's a'g aideacha mo pheacai,— do " bhean an duine Gabriel rium, neach a chunnaic " mi san taisbein an toiseach, air dha bhi air " órducha chum teachd a'm' ionnsuidh le dian " chabhaig." No ann ám bhi fulang a leithid so as leith na fíreantachd, 1 Pead. iv. 13, 14. " Biodh " gáirdeachas oirbh, do mheud gu bheil sibh 'nar " luchd co'-pairt do dh'fhulangais CHRIOSD; " chum fós sann ám am foillsichear a ghlóir, gu'm " bi subhachas oirbh le h aoibhneas ro mhór. " Ma maslaichear sibh air son ainm CHRIOSD, " is sona' sibh; oir tha Spiorad na glóir, agus " DHE a'gabhail cómhnuidh oirbh." No ma bhrúchdas triobluidean a steach mar an t uisge nach feith ri duine, ann sin tha iad a'g irisleach an duine co mór, 's gu 'n glaodh é leis an Fháidh, Isa. vi. 5. " Mo thruaighe mi oir tha mi caillte, " do bhri' gur duine mi aig a' bheil bilibh neo-" ghlan;—oir chunnaic mo shúil an Righ, TIGH-" EARNA nan sluagh." Agus tha choi'-lion dearbhach air fhaotainn mu ghrás ann san duine, Rom. viii. 16. " Tha 'n Spiorad fein a'deanamh " fianuis le 'r spiorad-ne, gur sinn clann DHE." Air neo tha na nithe sin a'brosnucha cho mór chum naomhachd; 's a chum gach ni bhi freagarrach do na foillsichibh sin air DIA, 2 Tim. ii. 19. " Gach uile neach a tha 'g ainmeach ainm " CHRIOSD, tréigeadh é éa-coir." Tha'n neach aig

aig a'bheil iad a'toirt mór fhuath do gach aon ni ach co'-chomunn agus cáirdeas DHE, Mat. xvii. 4. " Thuirt Peadar ri IOSA, a THIGHEARNA, 's " maith dhuinn a bhi 'n ſo." Agus tha na foillſichean glóirmhor ſin a' giulan na h urrad do dh' úghdarras diadhui 'n an co'-chuideachd, am fad 's a tha iad ſan anam, air chor 's gu 'm mothaichear gu lán-ſhoilleir ann diaigh laimhe, gur co' pairteach áraid o DHIA iad, agus oibreacha gráſmhor ſonruicht' a Spioraid, 's nach iad ſin idir meall-toireachd Shatain, 'ga chuir fein ann cruth aingeil foillſe, 2 Cor. xi. 14. No idir ion-ſamhuil nam baoiſge coit-chionn ſin do'n Spiorad, a dh'fhaodas ann diaigh ſin, tuiteam gu tur air falbh gun tearnadh o DHIA, Eabh. vi. 4, 5, 6. " Oir 's ea-" comaſach an droing ſin a chaidh aon uair a " ſhoillſeacha, 's a bhlais an tiodhlac neamhui, 's a " rinneadh 'n an luchd co'-pairt do'n Spiorad " Naomh, 's a bhlais deadh fhocal DE, agus " cumhachdan an t ſaoghail a tha chum teachd; " ath-nuadhach a rithiſt chum aithreachas, ma " thuiteas iad air falbh."

Anoiſe ma 'ta, chum an earran ſo do'n obair a bhuineas do dh'fheuchainn a cho'-dhuna'; tha mi 'g radh ris gach neach a tha gearan gu bheil dol amach ro phríſeil an Spioraid 'g an di, 1. Thugaibh mór chliu do DHIA mar 'eil ni ſam bith a tha ro fheumail chum cóir ſhlainteil ann CRIOSD a dheanamh 'mach a dh' eaſbhuidh oirbh. Thug DIA dhuibh IOSA CRIOSD, an tiodhlac' bu mhó bha aige; 's o'n a tha bhur cridhe air a dhealbh fa chomhair, bheir é, leis-ſan duibh 'n an ám fein, gach aon ni tha chum bhur maith. 2. Tha fiuthair agam, le mion-rannſucha 's le d' fheuchainn

cheart,

cheart, ann diaigh dhuibh co'-pairteachaibh an Spioraid a lán thuigfinn, nach 'eil fibh cho aineolach mu ioma ni 's a fhaoil fibh. Ach, 3. Cuimhnichibh nach 'eil geallaine beatha, agus fíth ri DIA, ann earran fám bith do'n fgriobtuir air an toirt do na nithe áraid fin a tha fibh a'baralach a bhi 'g ar di; tha na geallaine air an toirt do chreidimh, le naomhachd a bhi 'na lorg; agus faodar a bharalacha, nach 'eil co'-pairt aig ioma neach a tha nan oighreachan air glóir fhiorruith do chuid eigin do na nithe fin ann fa bheatha fo, ach a tha trid eagail a bháis ré am beatha uile fui' dhaorfa, Eabh. ii. 15. Mar fin cha bu chóir do mhearachd fám bith a bhi mu na nithe fin; faodai finn an iarruidh, ach tha DIA gu faorfadh a thoile fein, an toirt dúinn no an cumail uainn. 4. Tha móran a'g iarruidh an famhuil fin do dh'fhoillfichibh mun d'thoir iad tre chreidimh creideas do dh' fhocal DE. Thug é fianuis gu bheil beatha ni's leoir ann IOSA CRIOSD do dhaoine, 's n'an cuireadh daoine tre chreidimh an feula ris gu bheil DIA fior, bhiodh aca co'-pairt do thuille do na nithe ro luachmhor fin. 5. Faodai mi a radh, nach 'eil fmuainteadh urramach aig ioma neach mu Spiorad DHE, neach d' an obair fhonraicht' na h oibreacha luachmhor roi'-ainmichte fin a chuir a mach. Ni bheil iad a'toirt aodhra dha mar DHIA, ach fann a tha iad a' cuir corruich agus cámpar air, 's a'cuir 'na aghai; 's tha ioma neach a tha deanamh gearan gu bheil na nithe fin a dh' eafbhuidh orra, nach cuir do dhragh no do fhaothair orra fein an Spiorad iarrui 'na dhol amach, agus 's tearc a mhuinntir fin a tha 'g an cuir fein air leith fa chomhair gabhail r'an famhuil fin

ſin do nithe príſeil 'n uair a thig iad. Air an aobhar ſin bithibh ni 's ro ſhaoithreachail ann obair na diadhachd na bha ſibh ſan ám a chaidh ſeachad, thugaibh tuille creideas do dh'fhocal DE, agus biodh tuille meas agaibh air a Spiorad, 's leis a ſin faodai ſibh tuille do na nithe ro luachmhor ſin fhaotainn. Gu moſgla' DIA ſinn chum ſin a dheanamh, m'am folaichear o'r ſuilibh na nithe a bhuineas d' ar ſlainte ſhiorruith!



# EARRAN II.

## An doigh chum ruigheachd air coir ſhlainteil ann CRIOSD.

AIR dhuinn, ſan earran is toiſiche do'n leabhar ſo, ſtaid gach duin' a chuir gu d' fheuchainn, bheir ſinn ſan earran ſo a leanas, ſeóla dhoibh-ſan do nach comas, na aig nach 'eil a chridhe cóir a thagradh air na comharan roi' ainmichte.

CEIST. *Ciod a ni an aitim ſin aig nach 'eil na comharan roi'-ainmicht' air ſior choir ſhlainteil air CRIOSD, 's do nach comas, na aig nach 'eil a chridhe coir a thagradh orra?*

FREAG. Ma mhothaicheas daoine gu bheil na comharan roi'-ainmicht' air fior chóir ſhlainteil air CRIOSD a dh' uireaſbhuidh orra, 's é 'n dleaſnas fein, agus dleaſnas gach aon neach a chluinneas an ſoiſgeul ſo, *gabhail gu toileach treibhdhireach le 'n uile chridhe ri innleachd DHE chum peacaich a ſhabhala trid IOSA CRIOSD*, agus ni ſo an ſtaid tearuint' agus cinnteach.



# C A I B. I.

*Nithe araid air an cuir ſios chum eolas agus fioſrachadh a thoirt do'n mhuinntir ſin a tha ain-eolach.*

CHUM 's gur feaird a thuigear a chúis, cuiridh ſinn ſios nithe áraid chùm fioſrachadh a thoirt do 'n mhuinntir ſin a tha ain-eolach, 's ann ſin labhrui ſinn gu direach ris an ni a chuir ſinn rothainn.

1. Rinn an TIGHEARNA DIA an toiſeach a' pailteas a mhór mhaitheas, co'-cheangal ris a chinne-daoin' ann Adhamh, Gin. ii. 16, 17. agus neartuich é an duine gu buanach ann ſa cho'-cheangal ſin, Eccleſ. vii. 29. " Chruthaich DIA " an duine ann ſtaid ionraic:" ach leis mar dh' ith an duine do'n mheas thoirmiſg, Gin. iii. 6. bhris é 'n co'-cheangal ſin, Hoſ. vi. 7. " Bhris " iadſan coſmhuil ri Adhamh an co'-cheangal ;" agus dh'fhág iad gun bhladh a chaoidh é, Rom. iii. 20. " Cha bhi feoil ſam bith air a fíreanacha " 'n a fhianais-ſin, tre oibribh an lagha:" agus leis a ſin thug é gach uile thruaighe air fein, Rom. v. 12. " Mar thainig peacadh a ſteach do'n t " ſaoghal tre aon duine, agus bás tre 'n pheaca ; " 's mar ſin thainig bás air na h uile dhaoine, do " bhri' gun do pheacaich iad uile."

2. Bha é o ſhiorrui'eachd ann rún an TIGHEARNA, daoin' a ſhábhala gu ro ſhaor air doigh eile, 's é ſin r'a radh, trid IOSA CRIOSD, agus co'-cheangal n' an grás, ann ſan raibh mhiann air

réit' a dheanamh ris na daoine taghta trid IOSA CRIOSD, DIA agus duine, air a bhreith le mnaoi ann ám iomchui, chum an réite so eadar DIA agus daoin' a dheanamh éifeachdach. Agus dh'innis é 'n t innleachd so, a thoirt diola d'a cheartas fein, 's a shábhala nan daoine taghta trid Slanui'-fhear nam buadh, ann tús d'ar ceud sinnsir ann am phárras, Gin. iii. 15. far an dubhairt é, "Gum "bruthadh sliochd na mnatha ceann na nathrach." Agus rinn an TIGHEARNA so aithnichte d'a eaglais ann sgach linn.

3. Dh' aontaich an TIGHEARN' ann sgach linn a bhi 'na DHIA réi' riu-san uil', a dh' aid'iche, le'n úmhlachd d'a órduighibh, gu bheil iad lán-toilichte leis an innleachd so, 's a chuireadh mar fhiachaibh orra fein co'-aontacha leis an ni sin fein, agus slaint' iarrui tre IOSA CRIOSD, mar tha DIA 'ga thairgse san t soisgeul; mar so theirear pobull an TIGHEARNA ri sluagh Israeil uile, 's tha é air a rádh, "gun do ghabh iadsan ris mar an DIA," 's tha easan "a'g aideacha gu 'n gabh é riu mar a "phobull," Exod. xix. 5, 8. Deut. xxvi. 17,18. Seadh fós, tha 'n TIGHEARN' a' cuir mar fhiachaibh air fein, gu'm bi é 'na DHIA do shliochd agus do gheineil na h aitim sin a dh'úmhlaicheas iad fein mar sin d'a órduighibh. Tha é air aithris, gun raibh "'n cúmhnant air a dheanamh eadar "DIA agus am pobull uile, sean agus óg, ris na "bha san láthair, agus as an láthair air an latha sin, Deut. xxix. 10.—15. Agus tha é air órducha do gach uile neach teachd fui' * sheul eigin do'n chúmhnanta sin, mar dh' áithne do dh'Abraham, Gin. xvii. 10. Cha 'n é amháin gun raibh é mar sin fui'n t Sean-Tiomnadh, ach tha é mar sin san Tiomna-

* cheangal

Tiomna-Nuadh mar an ceudna: tha TIGHEARNA nan sluagh 'ga thairgse fein chum bhi 'na DHIA dhuinn ann IOSA CRIOSD; 's ma tha 'n sluagh a'g aidmheil gu bheil iad lán toilichte leis an tairgse sin, 's mar fhianais air a chúis a' toirt lán-ghéill do na h órduighibh, tha iad air a' meas 'n an sluagh foi' chúmhnant, 's air an ceangal 'n am míltibh r'a eaglais, a'faghail seul a cho'-cheangail, gun d'fheuchainn shonraicht' air bith tuille roi'-láimh, Gniomh. ii. 38,—41. " Ann sin " thuirt Peadar riu, Gabhuibh aithreachas, agus " bithibh air bhur baiste gach aon agaibh ann " ainm IOSA CRIOSD, chum maitheanas peac- " aidh.—Ann sin bhaisteadh iads' a ghabh am " focal gu toileach: agus air an lá sin fein chuir- " eadh riu mu thimchioll tri míle anam."

4. Tha móran a'buntainn gu ro chealgach ri DIA ann sa chúmhnanta so, Salm lxxviii. 36, 37. " Gidheadh, rinn iad miodal ris le 'm beul, agus " rinn iad bréugan dha le 'n teangaibh; oir ni 'n " raibh 'n cridhe gu ceart leis, ni mó bha iad " seasmhach 'na chúmhnant." 'S ge d' a tha iad a'g aidmheil gu bheil mór mheas ac' air CRIOSD an Slanui'-fhear, 's gu bheil iad lán toilichte leis ann innleachd sin chum peacaich a shábhala trid-sin, 's gu bheil iomhaigh DHE air aiseag ionnta leis an t Slánui'-fhear; gidheadh cha 'n 'eil an cridhe ceart a thaobh DHE, 's tha iad g an toil-eacha fein leis an ainm amháin, gu bheil iad ann cúmhnanta * naisgte ri DIA, Eoin viii. 39. Tha iadsan a'g radh, " 'S é Abraham ar n athair-ne." Oir ge d' a tha 'n TIGHEARN' a' cuir mar fhiachaibh air gach neach, a tha 'g aideacha gu bheil é toilichte le IOSA CRIOSD an luach leis an deachaidh ar ceannach, a bhi gu treibh-dhireach

* seulaichte

dúr-

dúrachdach ann ſa chúmhnanta ; agus ſann dhoibh-ſin amháin a bhios mar ſin, a cho'-lionas é gealláine ſpioradail a chúmhnanta ; 's iadſan amháin a tha 'gabhail da ríreadh ri CRIOSD, aig a'bheil cóir air bhi 'n an cloinn do DHIA, Eoin i. 12. gidheadh tha 'n TIGHEARN' a' ceadacha do mhóran aideacha gun do ghabh iad ris-ſan ann CRIOSD, araon ſan t Sean-Tiomna, agus ann ſan Tiomna-Nuadh, 'n uair nach 'eil an cridhe a'g aontacha leis ; agus tha é toirt comas doibh bhi 'n am buill d'a eaglais, a'luathſacha dhoibh gnáthacha nan órduighibh, agus ioma trócair agus ſochair eile o'n leith a muigh, a tha air an dúilta do na h ana-creid'ich nach 'eil ann an co'-cheangal ris.

5. Ge d' a tha chuid is pailte do 'n t ſluagh gu h amaideach am barail, gun do ghabh iad gu treibh-dhireach dúrachdach ris an DIA bheo ann IOSA CRIOSD, no air a chuid is lugha, tha iad a'gealltuinn cridhe nuadh dhoibh fein m' am fág iad a bheatha ſo, gun ſtéigh gun bharantas air bith ac' air a chúis ; gidheadh, cha 'n 'eil iad ach ro thearc, a tha da ríreadh le'n uile chridhe a' gabhail ri DIA ann CRIOSD mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul ; air chor 's nach 'eil ach ro bheag air an ſábhala, mar tha é ſoilleir o, Mhat. vii. 14. " 'S cumhann an dorus, agus 's aith-lean " an t ſlighe a tha treórucha chum na beatha, 's " is tearc iadſan a tha 'g amas uirre," Mat. xx. 16, " Tha móran air an gairm, ach beag air " an taghadh." N'an creideadh daoine ſo, dh' fhaodadh é bhi 'na chuideacha chum caiſmeachd a thoirt doibh, chum an dúſgadh a marbh chadal an ain-eolais agus an neo-chúram, gu bhi ro dhúrachdach ann gnothach cud-thromach an ſlainte.

6. Ge

6. Ge nach 'eil neach air bith a'gabhail gu ro dhúrachdach ri DIA ann IOSA CRIOSD, agus lán-toilichté leis an luach ro mhór a fhuair DIA, ach iadſan amháin a tha air an taghadh, Rom. xi. 7. " Ach rainig iadſan a bha air an taghadh " air, 's chaidh a chuid eil' a dhalladh," agus a mhuinntir ſin a tha 'n TIGHEARNA DIA gu h árd-uachdranach a' rúnach an cridhe chum an raoghain bheannuichte ſin a thogail, Eoin iv. 44. " Cha 'n urrain neach air bith teachd a' m' ionnſui'-ſe, mur tarruing an t Athair a chuir uaithe " miſe é;" gidheadh dh' fhág an TIGHEARN' é mar dhleaſnas fiachaicht' air gach neach a chluinneas an ſoiſgeul ſo, iad a ghabhail ri tairgſe na ſlainte trid IOSA CRIOSD, mar gu 'm biodh é 'n an comas fein a dheanamh: agus tha 'n TIGHEARNA DIA trid nan iartas agus nan earailean ſin, (leis a' bheil é a'co'-éigneacha dhaoine chum gabhail r'a thairgſe,) a'g aiſeag beatha agus neart do na daoine taghta, 's a' toirt dhoibh a chridhe nuadh, a tha co'-aontacha gu báigheil leis an nuadh innleachd ſo chum peacaich a ſhábhala, agus le CRIOSD 'na dháimh chúmhnanta; air neo, 's é rún an TIGHEARNA ann ſna h iartais agus ann ſna cuireachan ſin, daoin' a chuir gu dleaſnas eigin, leis an gná leis córdadh, chum an obair ſin eadar é fein agus iadſan a chriochnacha: mar ſin ma'ta, 's é " tighinn" air ar taobh-ne é, 's gidheadh " 's tarruing" air a thaobhs' é Eoin vi. 44. " 's tarruing" air a thaobhs' é, agus " 's ruith" air ar taobh-ne é, Laoi' Shol. i. 4. 's é " dlúthacha" ris air ar taobh-ne é, 's gidheadh 's é " roighneach " agus toirt oirn dlúthacha" ris air a thaobhs' é, Salm lxv. 4. 's é " creidſinn," no " gabhail ris"

air

air ar taobh-ne é, Eoin i. 12. 's gidheadh "thugadh dhuinn é chum creidſinn," Philip. i. 29.



## C A I B. II.

*A nochda ciod é gabhail ri innleachd DHE chum peacaich a ſhabhala trid IOSA CRIOSD, agus gur dleaſnas ro fheumail é.*

AIR dhomh na nithe ſin a chuir ſios, Tha mi 'g rádh, ma mhothaicheas daoine gu bheil na comharan air cóir ſhlainteil ann CRIOSD, man do labhradh ſan earran is toiſiche do leabhar ſo, gan di: m'as áill leo an ſtaid a bhi tearuinte, 's eigin doibh leis gach uile dhichioll gabhail gu pearſonta treibh-dhireach dúrachdach ri innleachd DHE chum peacaich a ſhábhala trid CHRIOSD, a tha air a nochda ſan t ſoiſgeul.

Ann an labhairt ni's faide mu na nithe ſin, nochdai ſin, I. Ciod é gabhail ris an innleachd ro luach-mhor ſin. II. Gur é ſin dleaſnas feumail gach neach leis am bu mhaith a bhi réi' ri DIA, 's an anma fein a thearnadh. III. Ciod a tha air iarrui roimh laimh air a mhuinntir a tha co'-lionadh an dleaſnais ſo. IV. Creud iad buaidhean an dleaſnais ſo, mu cho'-lionar gu ceart é. V. Creud iad na nithe a tha gu nádurr' a' leantuinn, ma bhios an dleaſnas air a cho'-lionadh air mhodh co'-thromach.

I. 'S é a cheud ni a chuir ſinn rothainn a nochda, Ciod é gabhail ri innleachd DHE chum peacaich a ſhábhala trid IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear, a tha air a nochda ſan t ſoiſgeul: 's eigin duinn a chuimhneach ann ſo, mar a nochd ſinn roimhe, gun

gun do neartuich DIA an duine ann tús chum buanacha 'na dheadh-ghean, le cheud ionracas ann ſan do chruthaicheadh é a chumail gu daïnnean; ach leis mar pheacaich an duine chaill é fábhar agus gean-maith DHE, rinn é cúmhnanta n'an gniomh gun bhladh, agus dh'fhág ſé é fein ea-comaſach air cáirdeas an TIGHEARNA DIA a chaill é leis a pheaca fhaotainn a rithiſt, 's air é fein a ſhaoradh o'n mhalluch agus o'n fheirg a dhlighear dha air a ſhon, no doigh ſam bith leis an raibh é comaſach air é fein a ſhábhaladh: Ach dh'fhoillſich an TIGHEARNA gu ro ſhaor fhiúghantach doigh eile air ſtaid chaillt' an duine ath-leaſacha, 's é ſin r'a radh, le Mhac IOSA CRIOSD, a chuir a dh'ionnſuidh an t ſaoghail, chum lán-diol a thoirt d'a cheartas air ſon peacai nan daoine taghta', chum iomhaigh fein aiſeag ionnta a tha 'nois' air fás duaichni, 's an toirt chum rioghachd na glóire ann déis doibh an ſaoghals' fhágail; agus thug é gairm fhollaiſeach ſan eaglais, co air bith a chuireas o'r cúl gu buileach gach aon ſmuain air iad fein a ſhábhala tre chúmhnanta nan oibribh, no le 'm fíreantachd fein, 's a dh' aontaicheas gu ro dhúrachdach bhi air an ſábhala trid IOSA CRIOSD an t Eeadarmheadhon-'air, gum bi iad air an aiſeag gu ſtaid is fearr na ann ſan raibh 'n duine ann toiſeach, agus bithidh iad air an ſábhala. Air chor 's gur é an aon doigh air gabhail ri innleachd DHE a ſhábhala pheacach trid IOSA CRIOSD, ſinn a chuir cúl ris gach ſmuain air bhi air ar ſábhala trid ar fíreantachd fein, agus aontacha leis an doigh ſo a fhuair DIA amach; 's é ſin mór mheas a bhi againn air IOSA CRIOSD, mar an t ionmhas a tha leoir-fhoghainteach chum duin' aim-beairt-

 each

each bochd fhágail gu ſona ſaibhir, agus lán chreideas a thoirt do'n fhianais ſo, gu bheil beatha ni's leoir ann do dhaoine.; 'sé ſin, ſinn a bhi lán-toilichte leis ann innleachd ſo, agus aontacha leis, mar an aon ſlighe a tha treórucha gu fior ſhonas; 'sé ſin, ſinn a bhi beachdach air an Eadar-mheadhon-'air, mar tha DIA 'g a nochda ſan t ſoiſgeul, a' miannacha cud-throm ar ſtaid gu h iomlan a leigeadh air. 'Sé ſo an ni ris an abrar creidimh no "creidſinn, gabhail ri CRIOSD," no "creidſinn 'na ainm," Eoin i. 12. 'Sé ſo an "creidſinn ſin ann ſan TIGHEARN' IOSA CRIOSD," a dh'órduiche do dh' fhear coimhead a phrioſuin chum a ſhábhala, Gniomh. xvi. 31. Tha ſo a' co'-fhreagra do gach cúnndas a th' againn ſan ſgriobtuir mu chreidimh a dh' fhíreanaicheas. Tha ſo a' co'-fhreagra do 'n t ſámhladh, a bhi 'g amharc air an naithir phrais a bha air a thógail ſuas ſan fhaſach, Eoin iii. 14, 15. Agus tha ſo air a chialluch ann ſgach oibreacha gnáthaichte do chreidimh, ris a' bheil geallaine air an ceangal ſan ſgriobtuir; agus gheibhear na nithe ſin ann ſgach neach a fhuair an cridhe nuadh o DHIA, 's ni 'm faighear iad ann an neach air bith eile.

II. 'Sé 'n *dara* ni a chuir ſinn rothainn a nochda. Gur é ſo dleaſnas feumail gach neach leis 'm bu mhiann bhi réi' ri DIA, 's an anmaibh fein a ſhábhala; mar tha é ſoilleir o na nithe ſo a leanas:

1. Tha gabhail ri innleachd DHE, na creidſinn ann CRIOSD, air áithne leis an TIGHEARNA DIA air feadh gach earran do 'n ſgriobtuir, mar chúmhnant an nuadh cho'-cheangail, a' toirt lán chóir dhoibh-ſan a chreideas ann, air gach uile bheannuchá ſpioradail a tha air an gealladh ann ſa cho'-cheangal ſin; oir 's é ſin ann am briathraibh

eith

aith-ghearra, gabhail ri CRIOSD. Tha ſo air iarrui', 'n uair tha DIA a' toirt cuire do dhaoine, " iad a thighinn 's a cheannach," 's é ſin, iad a ſhealbhach an iomlain, le gabhail ris an innleachd ſin, Iſa. lv. 1. Tha cuireadh aig an aitim a tha " ſgíth teachd d'a ionnſui'-ſe, chum 's gum faigh-" eadh iad fois," Mat. xi. 28. " 'Si ſo àithne-ſin, " gu 'n creideamaid ann ainm a Mhic IOSA " CRIOSD," 1 Eoin iii. 23. 'S leóir na chaidh ainmeacha cheana chum a dhearbha gu bheil é 'na dhleaſnas fiachaicht'. Ach os-barr, 'sé a ſhamh-uil ſin do dhleaſnas, amháin a bheir lán chóir na h uchdmhacachd do dhuine; oir, 's iadſan amháin a tha 'gabhail ris, aig a'bheil cóir air bhi 'n an cloinn dá, Eoin i. 12. " Ach a mheud 's a ghabh " ris, thug ſé dhoibh cúmhachd a bhi 'n an cloinn " do DHIA, eadhoin dhoibh-ſin a chreideas 'na " ainm."

2. Mar ſo, tha é ſoilleir gur é ſin dleaſnas feum-ail gach uile neach. Oir cha lugha na ſo a bheir co'-dhail chuimiſeach do 'n DIA ſhiorruith a tha 'ga thairgſe chum bhi 'na DHIA dhuinn ann CRIOSD; 's cha lugha na ſo a cho'-fhreagras d'ar n aidmheil, mar tha ſinn ann cúmhnanta ris, mar bhuill d'a eaglais fhaicſinnich. Tha TRIATH na beatha a' tairgſe bhi 'na DHIA dhuinn ann CRIOSD: 's mar gabh ſinne ris an tairgſe ſin, a' cuir cúl ris gach fiuthair chum ruigheachd air fior ſhonas le doigh ſam bith eile, ni bheil ſinn a'toirt co'-dhail iomchui dhá ann éiric na rinn ſé air ar ſon. Tha é 'g radh, " 'S é ſo mo " Mhac grádh-" ach, ann ſa bheil mo lán-toil; éiſdibh ris," Mat. xvii. 5. Mar gabh ſinn ris an tairgſe, cha n 'eil ſinn a' toirt freagra ſam bith do'n DIA a chruthaich ſinn. Os-barr, tha ſinn uil' air ar baiſt-

eadh

eadh ann ainm an TIGHEARN' IOSA CRIOSD, chum maithcanas peacai, Gniomh. ii. 38. Uime ſin, mar gabh ſinn ri CRIOSD, mar tha é air a thairgſe, tha ſinn a'breugacha na h aidmheil ſin; air an aobhar ſin, o'n is é ſo an ni a tha co'-fhreagra do thairgſe DHE ann ſan t ſoiſgeul agus d'ar n aidmheil fein mar bhuill d'a eaglais, tha é 'na dhleaſnas ro fhiachaicht' oirn.

3. Ge b'é ni eil' a bhios aig duine, mar 'eil é mar ſo a'gabhail ri IOSA CRIOSD, agus ri innleachd DHE chum peacaich a ſhábhala trid-ſin, ni bheil tairbhe ſam bith dha ann, aona chuid ann gabhail gu taitneach r'a phearſa, na r'a dheanadas, na idir a ſhábhalach anma. Sann amháin 'na Mhac grádhach IOSA CRIOSD a ghabhas DIA gu taitneach ri daoine, Ephеſ. i. 6. Bha Abel agus iobairt air an gabhail gu taitneach tre chreidimh, Eabh. xi. 4. "'S ea-comaſach DIA a thoil-"each as eug'ais creidimh," Eabh. xi. 6. Agus "an ti nach do chreid ann tha ſé air a dhíte "cheana, 's cha'n fhaic ſé beatha; ach tha "fearg DHE a' gabhail cómhnuidh air," Eoin iii. 18, 36. Oir as eug'ais creidimh, cha 'n 'eil tairbhe ann an cóir air bith o'n leith a muigh; tha clann na rioghachd air an druideadh a mach ma bhios iad a dhiobhail creidimh, Mat. viii. 10, 11, 12. Tha clann Iſrael coltach ris na h Anacreid'ich eile, a thaobh ſtaid neo-ghráſmhor, buailteach do dh'fheirg an Uile-chumhachdaich, Jer. ix. 25, 26. "Feuch thig na laithe, ars' an TIGH-"EARNA, ann ſan dean mi peanas air a mhuinn-"tir ſin uile a tha air an timchioll-ghearra leo-"ſan nach 'eil air an timchioll-ghearradh, Eipht' "agus Juda, agus Edom,—oir tha na cinnich ſin "uile gun bhi air an timchioll-ghearra, 's tha

" tigh Iſrael uile gun bhi air an timchioll-ghearra " 'n an cridhe." Mar creid daoine gur é 'n ti ſin a chaidh a chuir gu bás aig Jeruſalem, d' am b' ainm IOSA CRIOSD, agus air an d'rinn na fáidhean fianuis, 's a dh'fhoillſiche gu 'm b'eaſan Mac DHE le iomadh oibre cumhachdach: Tha mi 'gradh, mar creid daoine gur eaſan an t ſlighe, 's mar gabh iad ris mar an aon ſlighe amháin, gheibh iad bás 'n am peacaibh, Eoin viii. 24. " Uime ſin thuirt mi ruibh, gum báſaich ſibh ann " bhur peacaibh: oir mar creid ſibh gur miſe é, " gheibh ſibh bás ann bhur peacaibh."

Uime ſin, tha ſinn a'g radh, gu bheil é 'na dhleaſnas ro fheumail gabhail ri CRIOSD air a mhodh ſo, mar am fuaſgla beannuicht' a chaidh órducha chum peacaich a ſhábhala. Tha é fiachaicht' air gach neach a thig chum aois iomchui, 's a chluinneas an ſoiſgeul ſo, ſmuainteach air a ſtaid chaillte fein, agus air tairgſe ghráſmhor DHE trid IOSA CRIOSD; agus teiche' gu luath o'n fheirg a tha chum teachd, le gabhail gu ro dhúrachdach ris an tairgſe ſo, 's a bhi lán toilichte leis mar innleachd ro thaitneach chum peacaich a ſhábhala. 'S a chum an tuille miſnich a thoirt do gach neach cuir mu thimchioll an dleaſnais ſo, 'n uair a tha iad a'cluinntin an DIA Uile-chumhachdach a'guidhe 's a'griòſadh orra bhi réi' ris fein, thugadh iad fainear gu bheil ſíth agus ſlainte gu coit-chionn air an tairgſe do'n t ſluagh uile gun * choigleadh air neach air bith; " Ma 's aill le " neach air bith," 's é a bheatha gu criodhail, Taiſb. xxii. 17. Ma tha tart air neach ſam bith, ge d' is ann an diaigh air nithe neo-tharbhach,



* leith-bhreith

gidheadh 's é am beatha ann fo, air a chúmhnanta roi'-ainmichte, Ifa. lv. 2, 3. tha é air áithne do gach uile neach iad a chreidfinn, 1 Eoin iii. 23. "'S i fo áithne-fin, gu 'n creideamaid ann ainm a "Mhic IOSA CRIOSD." Tha na geallaine do gach neach a tha air an gairm o'n leith a muigh leis an t foifgeul. Cha 'n 'eil DIA a' druideadh neach fam bith a mach, mar 'eil iad fein 'g an druideadh a mach, Gniomh ii. 39 "Tha 'n gealla' "dhuibh-fe, agus d'ar cloinn, agus do gach uile "a tha fad o laimh, eadhoin a mheud 's a ghairm-"eas an TIGHEARNA ar DIA-ne." Air chor 's ma tha déigh aig neach fam bith air tighinn a dh'ionnfui DHE, faodaidh iad teachd air an aodh-art, 's cha tilg f é air chor fam bith a mach iad, Eoin vi. 37. air dha "bhi comafach air a mhuinn-"tir a thig chum DHE trid-fin, a fhábhala gus a "chuid is faide," Eabh. vii. 25. Agus tha 'm barrachd feum aca-fan a chuir dáil fhada fa chúis fo, air cuir mu thimchioll anoife leis an tuille dúr-achd, 'n t eagal gum folaichear o'n fuilibh na nithe a bhuineas d'an fíth. Ach cha drúigh na briathra fin, na aon ni is urrain mis' a radh air an t fluagh neo-iompaichte, gus an taofg DIA a nuas a Spiorad orra o na h árduibh, Ifa. xxxii. 15. a thoirt orra dlúthacha ris ann CRIOSD; gidheadh 's eigin duinn an dleafnas a fhior fparradh air daoine, 's a ghuidhe agus caralach orra air ghaol CHRIOSD, 's mar is fheudar dhoibh cúnndas a thoirt dhá-fan 'n an uile ghniomhartha air chionn latha bhreitheanais, gun iad a thoirt fois na támh do 'n TIGHEARNA, gus an cuir é 'mach orra an Spiorad fin, a bheir é do 'n aitim a dh' iarras air é. Luc. xi. 13. 's a thoirt orra cólas a bhi ac' air na nithe a bhuineas d'an fíth, 's a bhrofnaicheas

iad chum gach earran d'an dleaſnas a chuir ann gníomh le mór thogradh ann an nuadhachd beatha.

## CAIB. III.

*A nochda ciod a tha air iarrui roimh-laimh air a mhuinntir leis an aill creidſinn ann IOSA CRIOSD.*

III. THA ſinn anoiſe ri labhairt m'an *treas* ni a chuir ſinn rothainn, agus 's é ſin, A nochda ciod a tha air iarrui' roimh-laimh air an aitim a tha gus an dleaſnas ſo a cho'-lionadh. Cha 'n fhaod daoine tionnſgna gu h obainn, gun dearbh-bheachdach, agus gu h ain-eolach neo-fhioſrach air a chuis ſo, ag radh, Gu bheil iad lán-toilichte leis ann innleachd ſin-chum peacaich a ſhábhala trid CHRIOSD, 's gun aontaich iad leis, agus gun dean iad bun a toiltinneas an t Slanui'-fhear chum an ſábhaladh o'n fheirg a tha chum teachd: 's bitheant' a tha daoine 'g am mealla fein ſa chúis ſo, 's a tha iad ann lán-bharail gun do ghabh iad cheana ri CRIOSD air mhodh ſlainteil, 'n uair a tha iad ain-eolach air oibreacha grá'mhor an Spioraid. Uime ſin noch-dai ſinn nithe eigin a tha air an iarruidh ann an neach a tha ri gabhail ri IOSA CRIOSD; ge nach 'eil ſinn 'g an tairgſe mar bhuaidhean ro chinnt-each, a dh'ullacha duine fa chomhair CHRIOSD, Iſa. lv. 1. "Thigibh—gun airgiod agus gun luach;" gidheadh 's buaidhean iad a tha co ro fheumail, 's nach 'eil é 'n comas do neach ſam bith dleaſnas creidſinn ann CRIOSD a chó'-liona gu fioſrach treibh-dhireach dúrachdach as an eug'ais.

A bharrachd air na ceud thoiſeacha coit-chionn is coltach a bhi aig gach neach a tha caitheamh am beatha fui' órduighibh an t ſoiſgeil, mar a tha eólas a bhi aca gu bheil anama neo-bháſmhor aig a chinne-daoine, gum bi 'n t anam agus an corp air an dlú-cheangal r'a chéile air chionn latha bhreitheanais; gu bheil néamh agus ifrinn ann, 's gur h ann ann aon diubh bhios iónad cómhnui bhithbhuan nan uile dhaoine; gur é 'n Sean-Tiomnadh agus an Tiomna-Nuadh focal fírinneach DHE, agus riaghailt creidimh agus beuſan; gu bheil gach duin' a thaobh náduir as eug'ais grás DHE, 's 'nan naimhdibh dha, agus fearg thoilltinneach; gur h ann amháin trid IOSA CRIOSD an t Eadarmheadhon-'air a tha réite ri DIA nam feart; gur i creidimh a dhlú-cheanglas daoine ris, 's is cúmhnant do'n nuadh-cho' cheangal; gur é naomhachd toradh fior chreidimh, 's gum bu chóir do gach neach oirp theann a thoirt air ruigheachd air fior naomhachd, mar ni as eug'ais nach faic neach air bith DIA; tha mion eólas air na nithe ſin feumail, ach a bharrachd orra ſin, Tha mi 'g radh, gu bheil é air iarruidh roimh-laimh air an duine leis am b'áill creidſinn ann ſan TIGHEARN' IOSA CRIOSD, Air tús, Gu 'm beachd-ſmuaintich é le mór dhúrachd air an ſtaid ann ſa bheil é thaobh náduir. Agus ann ſo 's fheudar dha eólas a bhi aige mu thimchioll nithe áraid, agus mar an ceudna bhi ro dhúrachdach m' an timchioll: Tha mi 'g radh, gur eigin da eólas a bhi aige mu nithibh áraid, mar tha,

1. Leis mar bha é air a bhreith 'na reubalach ann aghai DHE, gun do chuir é corruich agus diom air an DIA a chruthaich é le ioma peaca gniomh, 's gun do dhaighnich é fearg DHE ris;

ſeadh,

ſeadh, 's cóir do dhuine fios a bhi aige air ioma dearbha ſonraichte da cheannairc ann aghai DHE, mar tha gu bheil é 'na bhreugoire, 'na fhear briſe Sábaide, 'n a fhear labhairt blaiſbheum, no an ſamhuil ſin, mar tha Pól a'labhairt gu ro ſhonraicht' uime fein ann diaigh laimhe, 1 Tim. i. 13.

2. 'S eigin do'n duine fios a bhi aige, gu bheil fearg DHE tha air a bhagradh ſan ſgriobtuir, a' buanacha gu neartmhor ann aghai n' an ceart pheacanna ſin ga bheil eaſan ciontach, 's air an aobhar ſin 's eaſan gun teagamh a pháirtidh air a' bheil DIA, do nach comaſach breug a dheanamh, a' bagra' cogaidh. 'S eigin do dhuine fios a bhi aige 'n uair tha'n ſgriobtuir a'g radh, " 'S mall-" uicht' an neach a dh'íobras ni truailli' do DHIA," Mal. i. 14. gur ann 'na aghai fein a tha é labhairt air ſon a ſheirbheis neo-dhúrachdach do DHIA leis an duine o'n leith a muigh, 'n uair bha chridhe fada uaithe, a'dian-ruaga' nithe faoine na beatha ſo. 'N uair tha 'm focal a'g radh, " Cha mheas " an TIGHEARNA neo-chiontach eaſan a bheir " ainm ann diomhanas," Exod. xx. 7. 's cóir do'n duine fios a bhi aige, gur ann 'na aghai fein a tha é labhairt, a mhi-naomhaich gu bitheant' an t Ainm uabhaſach ſin, d' an cóir do gach glún lúbadh 'na fhianais le mór urram, Phil. ii. 10. 's a tha naimhdean a'toirt ann diamhanas gú h ann-dána, Salm cxxxix. 20. 'N uair tha 'm focal a'g radh, " 'S " malluicht' an neach a ni obair án TIGHEARNA " gu neo-chúramach," Jer. xlviii. 10. 's eigin do'n duin' a thuigſinn gur ann 'na aghai fein a tha é labhairt, a dh' éiſd gu neo-urramach, dearmadach, le inntín luaineach am focal air a ſhearmonacha; 's a rinn úrnuigh gu minic 'na láthair gun mhothacha, gun tuigſe, agus gun chreidimh. 'N

uair tha 'm focal a 'g radh, " 'S an-aoibhin dhà-
" ſan a bheir deoch d'a choimhearſnach, 's a
" * chuireas a ſhearrag ris, chum a chuir air
" mheiſg, chum 's gu 'm faiceadh é a náire lom-
" nochte," Hab ii. 15, 16. 's eigin do'n duin' a thoirt fainear gur ann 'na aghai fein a tha é air a labhairt, a rinn uaill ann cuir a choimhearſnaich air mheiſg, 's gu bheil fearg uabhaſach air a ſhocracha leis an TIGHEARNA DIA 'na aghai, a reir an ſgriobtuir ſin. 'N uair tha 'm focal a'g radh, " Bheir DIA breith air luchd neo-ghloine," Eabh. xiii. 4. " agus druididh s é iad amach as
" an nuadh Jeruſalem, agus bithidh an cuibhrionn
" aca ſan loch a tha dearg-laſa' le teine agus
" pronnuſc," Taiſb. xxi. 8. 's eigin do'n duin' a thoirt fainear gu bheil an ſgriobtuir a' labhairt n'an ceart bhriathra ſin 'na aghai fein, air dha bhi 'na dhuine neo-ghlan; air chor 's gur eaſan an duine d'a bheil malluchdan an lagha gu neomhearachdach a'deanamh an cuſboir.

3. 'S eigin do dhuine fios a bhi aige nach 'eil ni air bith aige leis fein a tha murrach air a ſhíth a ghleidhe' dha, 's a chuireas ſaor é o'n chunnart anabarrach fui' bheil é; do bhri gu bheil fhíreantachd uile mar ni neo-ghlan, Iſa. lxiv. 6. Cha leoir úrnuighean, a ſheirbheis eile do DHIA, a dhéircean, &c. a choſna maitheanas da 'na pheacaibh am ſianuis an Uile-chumhachdaich, do bhri' nach d' thainig iad o'n rún cheart 'na chridhe, 's nach raibh iad air an co'-lionadh air mhodh iomchui, na air ſon aobhar ceart, na idir chum crioch mhaith; bha íobairtean ro fhuathach leis an TIGHEARNA. Gnáth-fhoc. xxi. 27.

4. 'S eigin da thuigſinn, leis mar tha é as eug'-ais uile ghráſa ſlainteil an Spioraid, mar tha fior

* chumas a bhuideal ris

ghrádh

ghrádh DHE, fior eagal ainme, brón diadhuidh air ſon peacai, &c. co ro ſhonraichte, gu bheil creidimh ann CRIOSD a dh' eaſbhuidh air, a ghabhas an uallach o gach aon neach a chreideas ann. Gus an tuig duine gu bheil na nithe ſin 'ga dhi, fágaidh é do ghná ainmheach 's a throm uallach ann ait' air bith eile, gun chúram gun umhail, man d'thoir é dh'ionnſuidh an Urrais choit-chionn é.

Cha 'n é amháin gur eigin do dhuine bhi fioſrach mu na nithe ſin, mar thuirt mi roimhe, ach 's eigin da mar an ceudna ſmuainteach orra le mór dhúrachd, ſin r'a radh, 's eigin do na nithe ſin drúthadh air, 's a bhi ro dhúrachdach man timchioll, mar is gná leis a bhi mu ghnothaichean cud-thromach eile; ſeadh fós, 's cóir dha bhi ni's dúrachdaiche ſa chúis ſo na bhitheas é ann gnothaichean ſaoghalta ſam bith, do bhri' gur cúis ro chud-thromach ſo ris a'bheil a ſhonas ſiorruith ann earbſa. Agus bheir an ro dhúrachd ſo toradh iomchuidh uaithe.

1. Barrachd cúram a ghabhail mu ſhlainte ſhiorruith na ghabhas é mu ni air bith eile. An eigin do dhaoin' air tús riòghachd DHE iarrui? Mat. vi. 33. A'bheil ann ach aon ni feumail? Luc. x. 42. Am meas Pól na h uile nithe 'n an calldach agus 'nan aolach air ſon na cúiſe ſo? Phil. iii. 8. A'bheil duin' ann call ge d' a choiſinn é 'n ſaoghal uile, ma chailleas é anam? Marc. viii. 36. Ann é ſo amháin a bhios 'na aobhar gáirdeachais, gu bheil ainm dhaoine ſgriobht' ann leabhar na beatha? Luc. x. 20. 'S nach gabh daoine tuille ſuim' d'an anam agus d'an ſlainte ſhiorruith na ghabhas iad do ni na neach ſam bith eile? 'S deimhin leom gu'n gabh, air neo 's daoin' iad a tha air dhiobhail céille, 's ann am breiſlich

ann-dána. Na mealladh neach ſam bith iad fein ſa chúis ſo ; oir mar deachaidh cunnart anabarrach an anama, agus an ſlainte ſhiorruith, 's cionnas a bhios iad réi' ri DIA ni's dlúithe d'an cridhe na chaidh aon ni eile ſan t ſaoghal, cha 'n fhaodar le aona bharantas ceart a bharalacha, gun d'fhuair iad riamh mothach air am peaca, na eólas air DIA, no idir air buan-mhaireachduin fheirge air mhodh ſlainteil.

2. Briſtidh an ro-dhúrachd ſo cridhe an duine, agus lagaichidh é a threóir 's a neart, agus táirnidh é gu brón é, mar ni neach air ſon ceud-ghein, Sech. xii. 10. Tha mi 'g aideacha gur fearr a fhreagras am brón 's an doilghios do 'n earran ſin do 'n ſgriobtuir ann diaigh ſo, 'n tra bheir iad fainear mar bha CRIOSD air a lota le 'm peacaibh.

3. Treóruichidh é duine gu fein-fhuath, 's gu gráin a ghabhail d'eth fein. 'N uair a mhothaicheas duine dha fein air a mhodh ſin, cha 'n 'eil é 'n comas da gun ſgreimh a ghabhail ris fein air ſon a ghráinealachd, leis an d'thug é ſgrios air fein. Tha cáil-eigin do'n ſpiorad dhioghaltais ſin ann a tha air ainmeacha mar thoradh an fhior aithreachais, 2 Cor. vii. 11. " An ni ſin fein brón " diadhui bhi oirbh, creud é meud an dúrachd a " dh' oibrich é annaibh,—ſeadh, creud an togra dioghaltais !"

4. Ni am mór dhúrachd ſo duine ro-oirpeach chum cobhair fhaotainn ; o nach 'eil é ann fein, cha 'n 'eil do dhánadas aige na chuireas dáil ſa chúis, mar bu ghná leis a dheanamh ; 's gu deimhin tha ſo air iarrui, gu'm mothaich é bhi air a dhian-ruaga 's air a chuir thuige cho teann, 's gur maith leis teiche gu ionaid eigin chum a dhion. Tha mi 'g aideacha gu bheil tomhas is mó do'n dúr-

dúrachd ſo aig dream eigin na tha aig cuid eile, mar a nochd ſinn ſan earran is toiſiche do'n leabhar ſo: ach ma labhras ſinn mun doigh leis an gná leis an TIGHEARNA DIA oibreach air a mhuinntir a tha air teachd gu h aois, tha ſinn a'g radh, gur eigin doibh ſtaid chunnartach an anma a ghabhail d'an ionnſui fein le mór-dhúrachd, gun fhiuthair a bhi aca ri cobhair ſam bith ionnta fein, o nach 'eil feum aig a mhuinntir a tha ſlán air an léigh, ach aca-ſan a tha ea-ſlan, Mat. ix. 12. Air ſon tomhas an dúrachd ſo, tha ſinn amháin a'g radh an ni tha coltach, gum bi duine toileach leis an tomhas ſin air cúmhnanta treibh-dhireach dúrachdach a dheanamh ri CRIOSD, air dhoigh ſam bith air a'bheil ſé ga thairgſe fein chum gabhail ris.

'S é 'n *dara* ni tha air iarrui roi'-laimh air an duine leis am b' áill creidſinn ann IOSA CRIOSD, Gur eigin da eólas a bhi aige air an t ſlighe chum dol as o fheirg an Uile-chumhachdaich: 's eigin do'n Spiorad beo-mhothach a thoirt da air an fhíreantachd ſin. 'S eigin do dhuin' a thoirt fainear gu ſoillcir ſan ám ſo, gun do dhealbh DIA a' pailteas a mhór mhaitheas innleachd chum peacaich chaillte a ſhábhala trid IOSA CRIOSD an t Eadar-mheadhon-'air, neach a thug fhíreantachd iomlan lán diola do cheartas DE a bha gu dligheach air éiridh am feirg 'n ar n aghaidh-ne; agus a ghleidh lán mhaitheanas agus deadh-ghean iorruith DHE dhoibh-ſin uil' air an cuir é iompaidh leis an t ſoiſgeul ſo chum gabhail ri tairgſe TRIATH na beatha, Gniomh. xiii. 38, 39. " Uime ' ſin biodh fhios agaibh-ſe,—gur ann tre 'n duine ' ſo tha maitheanas peacaidh air a ſhearmonacha ' dhuibh; agus trid-ſin tha gach uile neach a

"a chreideas air an ſaoradh o na h uile nithibh," Eoin i. 12. "A mheud ſa ghabh ris thug ſe "dhoibh cumhachd a bhi 'n an cloinn do DHIA, "eadhoin dhoibh-ſin a chreideas 'na ainm." Air chor 's nach 'eil neach ſam bith air a dhruideadh amach o'n tairgſe ſin, ge b'é inbh na ſtaid ann ſa bheil é, ge b'é caithe-beatha bha aige ſan ám a chaidh ſeachad, m'ar 'eil é ciontach do'n pheacadh ann aghai 'n SPIORAID NAOIMH, ni is é fuath mi-runach gámhlaſach 's a' diulta le táir an doigh tha air órducha chum peacaich a ſhábhala, mar a chluinneas ſinn ann úine ghearr; oir maithear gach ſeórta peacai dhoibh-ſin a ghabhas ri tairgſe DHE mar tha é 'g iarrui, Mat. xii. 31. "Tha é "comaſach air a mhuinntir a thig chum DHE "trid-ſin, a ſhábhala gus a chuid is faide," Eabh. vii. 25.

'S é 'n *treas* ni tha air iarrui roi'-laimh, Gu eigin do dhuine fios a bhi aige, mar nach do dhruid DIA a mach é o'n fhuaſgla tha air órducha chum peacaich a ſhábhala, gu bheil é toileach bh réi' ri daoine trid IOSA CRIOSD, agus cho' éignich é daoine chum gabhail ris trid an t Slanui' fhear uile-bheannuichte, 's mar ſo an t ſlainte ſin a choſna dhoibh fein, 's gun dáil a chuir ann ſ chúis. Cha 'n 'e amháin gu bheil é toirt cuire do gach uile neach teachd da ionnſuidh, Iſa. lv. 1, 2 's a'gabhail gu fáilteach riu-ſan a thig, mar a ch ſinn ſan t ſoiſgeul, 's a'cliuthacha na h aitim ſi a tha teachd, mar an Caiptein-cheud, Mat. viii. 10 's a bhean o Chanaan, Mat. xv. 28. 's tha é toir achmhaſan do dhaoin' air ſon nach 'eil iad a'tighin 's a'gabhail ris, Eoin v. 40. "'S cha 'n áill leib "teachd a' m' ionnſui-ſe', chum ſgu 'm faighead "ſibh beatha;" 's tha é 'g an díteadh air ſo

nach 'eil iad a'gabhail ris air a mhodh ſin, Eoin iii. 18. " An ti nach creid ann, tha é air a dhíte ' cheana ;" ach tha é mar an ceudna 'toirt áithne do gach neach iad a chreidſinn ann CRIOSD, Eoin iii. 23. " 'S i ſo áithne-ſin, gu 'n creid' eamaid ann ainm a Mhic IOSA CRIOSD." Air thor 's nach cóir do dhuin' a chuir ann teagamh nach 'eil an TIGHEARNA lán toileach gabhail ri daoin' a thig air mhodh treibh-dhireach dúrchdach a dh'ionnſui CHRIOSD, oir lán ſhoilleirch DIA ſin ſan ſgriobtuir. Mar bi fios aig duin' air na h urrad ſo, 's gann a bhios a chridhe aige gabhail ris an innleachd ro luachmhor ſin a ſhábhla pheacach, no idir a chud-throm 's a thaic a leigadh air guaillnibh treun uile-chumhachdach an Slanui'-fhear bheannuicht' a tha lán chomaſach air a throm uallach a ghiulan ma thaicear ris é.

'S é 'n *ceathramh* ni tha air iarrui roi'-laimh, gur eigin do'n duine leis an áill gabhail ri IOSA CRIOSD, a chuir roimhe gu 'n cuir é gach cúmhant ri ifrinn agus ris a bhás fa ſgaoil, Iſa. xxviii. 15. 'S eigin do dhaoin' a chuir rompa gu'n cuir iad cúl ris gach olc air am fioſrach iad, a tha 'n an odhradh ; oir, " ni bheil réite ſam bith eadar CRIOSD agus Belial," 2 Cor. vi. 14, 15, 16, 17, 18. Tha'n TIGHEARNA DIA a 'g iarruidh air gach neach aig am bi fiuthair ri eaſan fhaghail, ach biodh iad air ſon neach eile, Hoſ. iii. 3. Tha ſo fada o aithreachas a reir an t ſoiſgeil, ni tha mi 'g aideacha nach 'eil a'dol air thoiſeach air gabhail ri CRIOSD tre chreidimh : oir ni bheil ann ſo ach ro bheagan a bharrachd air fuath a thoirt do na nithe ſin a bha ro thaitneach do'n duine-ſan ám a chaidh ſeachad, agus táir a dheanamh air na nithe ſin m'an raibh é ro dhéigheil

roimhe

roimhe so, do bhri' gu bheil sé 'ga fhaicinn fein caillte d'an taobh, agus fuasgladh uatha anoise 'na thairgse; leis a'bheil a chridhe a'tionnsgnadh air bhi ni's ro chúramaich na bu chleachda leis. Ann diaigh so, 'n uair a bheachdaichear air IOSA CRIOSD 'na aonar, bithidh a ro oirdheirceas agus a mhaise follaiseach, air chor 's nach 'eil a choimeas a measg nan uile dhee,'s tha é 'g amharc mar chómhdacha leoir-fhoghainteach do shúilibh na muinntir a gheibh é: leis a' bheil an cridhe a' toirt mór spéis do dh'innleachd DHE ann sar nuadh cho'-cheangal, 's a' miannach a chud-throm a leigeadh air CRIOSD a raoghain air gach n-eile, ga aoma fein da ionnsui; 's mar sin tha 'r duin' a'fás 'na fhior chreid'each.

Cha 'n abair mi gum faighear gach aon do na nithe sin mun do labhair sinn gu riaghailteach soilleir ann sgach neach mu'n gabh é ri DIA ann CRIOSD; oir faodar doigh a chridhe ri CRIOSD a chuir ris na ceithir nithe iongantach, Gnáth xxx. 18, 19. 's cúis ro chruaidh an cridhe a lorg acha 'n a atharracha o dhorchadas gu solus; gidheadh tha sinn a'nochda na doigh is riaghailticl agus is coltaiche, do'n ti tha 'g iarruidh eólas air a chúis; 's leis a sin, a'fógradh na muinntir a tha ain-eolach ann-diadhui neo-mothachail o bhuntainn ris, 's a'toirt sparra dhoibh gun iad a ghabhail os laimh gu bheil cóir sam bith ac' air IOSA CRIOSD am fad 's a bhuanaicheas iad ann sa staid sin, gus am fosgail an t Uile-chumhachdach súilean an inntin, 's gum faic iad an staid chaillte a thaobh náduir, agus am feum anabarrach a th ac' air IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear.

CAIB

*)(*()*(*(:)*(:)*(:)*()*()*()*()*()*()*()*

## C A I B. IV.

*Na buaidhean agus an tairbhe tha gu nadurr' a' leantuinn an fhior chreidimh.*

IV. 'SE 'n *ceathramh* ni a chuir ſinn rothainn ris an labhramaid, Buaidhean an dleaſnais ſo, 'n uair a cho'-lionar air mhodh iomchuidh é. Cha'n ainmich mi ach beagan diu.

1. 'S eigin do chreidimh ann CRIOSD bhi *pearſonta*; 's eigin do dhuine gabhail ris an t Slanui'-fhear 'na phearſa fein; " Bithidh am " fírean beo tre chreidimh," Hab. ii. 4. Tha ſo a'ciallucha, nach leoir chum duin' a ſhaoradh o thruaigh, gu bheil é 'n co'-cheangal ri DIA, gun d' rugadh é 'na bhall do 'n eaglais fhaicſinnich, tre úmhlachd a pháranta do dh'órduighibh DHE: ni mó a dh'fhóghnas é, gun d'fhuair é ſeul' inndrin a bhaiſtidh, 's gun do ghabh é ſan ám ſin os laimh ſlaint' iarrui trid fuil ioc-ſhlaintich an t Slanui'-fhear, mar tha gach naoidhean a'deanamh: ni mó a dh'fhóghnas é, gun d' thainig daoine o pharantaibh diadhuidh; oir cha d'thoir an creidimh-ſan cóir d'an cloinn air beannuchaibh ſpioradail a chúmhnanta: cha mhó a dh'fhóghnas é, gun d' thainig páranta f'a cháil-eigin do cheangal as leith an cloinne ann ám am baiſtidh, 's gun d' thug iad ſuas do'n TIGHEARN' iad: cha 'n fhoghainn gach ni dhiu ſin uile: oir tha clann na rioghachd agus clann dhaoine diadhuidh air an druideadh amach; mar bi aig duin' é fein, creidimh ann IOSA CRIOSD, 's mar bi a chridhe

lán toilichte leis an innleachd luachmhor ſin chu
peacaich a ſhábhala, cha chomaſach gum bi é a
a ſhábhala. Tha mi 'g aideacha gur é CRIOS
a bheir an creidimh ſo dhá, ach 's ni cinnteacl
gur eigin do'n chreidimh ſo bhi pearſonta.

2. 'S eigin do'n dleaſnas ſo bhi *treibh-dhireac durachdach*; " 'S ann leis a chridhe a chreide " duine chum fíreantachd," Rom. x. 10. 'S eigi do dhuine bhi dúrachdach neo-chealgach an gabhail ri CRIOSD, 'ga mhiannacha thair gac ni air an cual' é riamh iomra, gun bhi ſan ion chomhairle mun chúis. Cha 'n é 'mháin gu eigin do'n chúis a bhi ſa cheann na ſan tuigſe, ac 's eigin gum bi é ann ſa chridhe; cha'n é 'mhái gur eigin do dhuine dearbh-bheachd a bhi aig gur é CRIOSD an t ſlighe, ach 's eigin dá lán dearbha bhi aig air, 'g a ghrádhacha, 's a'gabhai mór thlachd ann; air chor 's gur " é uile mhian " duin' é," mar tha Daibhi a'labhairt m'an chúmh nant', 2 Sam. xxiii. 5. Ma bhios duine dúrachd ach mu ni air bith, gu cinnteach 's eigin gum bi mar ſin ſan " aon ni ſo a tha cho feumail." Ch dean barail fhaoin ſa cheann an gnothach ſo, ' eigin gur é obair ro dhúrachdach a chridhe agu an anma a bhios ann; ſeadh, cha'n obair é anr ſan leith is iomallaiche do 'n aigneadh, ach ann ſa ionad is ro phríſeile do'n aigneadh agus do'n anam far a'bheil CRIOSD air a dhealbh. Nach dúrachdach is ion do dhuin' a bhi ſa chúis ſo ann ſa bheil a mhór ſhonas ſiorruith a' co'-ſheaſamh? An dean an " TIGHEARNA gáirdeachas os cionn " duine; mar ni fear na bainnſe gáirdeachas air " ſon a chéilidh? Iſa. lxii. 5. 's gu 'n " gabh ſé " cómhnui' 'na ghrádh le h aiteas?" Seph. iii. 17. 's am bi cridhe duine cho neo-mothachail

air maitheas DE, 's cho mhi-reuſonda 's nach d'théid é amach ann co'-dhail árd Chruthai'-fhear mór an t ſaoghail, 'n uair tha TRIATH na beatha a'nochda gu bheil é cho deónach air teachd 'na cho'-dhail-ſe, 's a'gabhail na h urrad ſhuim do ſhonas ſiorruith a chinne-daoine ? A muinntir ionmhuinn, mun d'théid ſibh ni's faide air bhur 'n aghai, cuiribh bhur lámh air bhur cridhe, agus ſmuaintichibh air caoimhneas neo-chriochnach an Uile-chumhachdaich d'ar taobh ; agus faicibh na tha é 'g iarruidh oirbh ann éiric a mhór chaoimhneas duibh ; cha 'n 'eil é 'g iarrui ni air bith oirbh, ach amháin bhur cridhe, agus ſhaoilinn nach bu chóir dhiubh an éara' thoirt da, do bhri gur é bhur maith ſein a th' aig DIA ſan amharc ; uime ſin íocaibh do DHIA nam feart an ni tha é 'g iarruidh oirbh, eadhoin bhur cridhe, air neo na d'thugaibh ni air bith dhá, Gnath. xxiii. 26. " A " mhic thoir dhomh-ſa do chridhe," 1 Cor. xiii. 2, 3. " Ge d' a chaithinn mo mhaoin uile chum " na bochdan a bheathacha, 's ge d' a bheirinn " mo chorp chum a loſgaidh, 's gun ghrádh " agam, cha 'n 'eil tairbhe ſam bith dhamh ann." Air an aobhar ſin a bhráithribh, grádhaichibh an TIGHEARNA DIA, a ghrádhaich ſinne co mór ; thugaibh grádh póſai dhá, air neo na d'thugaibh grádh idir dhá. Gidheadh cha 'n abair mi gu bheil grádh cumhachdach mothachail aig gach neach, a bheir orra fás gu tinn, cho luath 's a chreideas iad ; ach 's eigin do ghrádh riaſonda caomhail, air a ſhocherach air deadh ſtéigh, agus cho ro bhunailteach a bhi ann an co'-chuideachda creidimh 's nach 'eil móran uiſgeachan comaſach air * a mhúchadh, " Tha é laidir mar am bás, agus ". loiſgidh eud ann mar theine," Laoidh. viii. 6, 7.

* a bhathadh

3. 'S eigin do *threas* buaidh a chreidimh bhi reusonta, leis mar tha é dol amach as diaigh an t Slanui'-fhear. Leis an ni so tha mi ciallucha, gur cóir do'n duine dlúthacha ri DIA ann CRIOSD, ann an eólas agus ann tuigse, a lán thuigsinn innleachd DHE chum peacaich a shábhala trid IOSA Mac an DE bheo, mar tha 'n sgriobtuir ga nochda, gun bhi ann am barail gu bheil CRIOSD aige fein, air dhoigh air bith eile ach mar tha'n soisgeul 'ga chuir ann géill, no idir doigh eile chum fuasgladh fhaotainn trid-sin ach mar tha focal neo'-mhearachdach DHE a'nochda. Air an aobhar sin tha sinn a'toirt fainear gu bheil eólas air a chuir ris a cho'-cheangal eadar DIA agus duine mar ni ro fheumail, Jer. xxiv. 7. " Agus bheir " mi cridhe dhoibh chum 's gun aithnich iad mi, " gur mise an TIGHEARNA, 's bithidh iadsan " 'n am pobull domh-sa, 's bithidh mise a'm' " DHIA dhoibh-sin," Ier. xxxi. 34. " Agus cha " teagaisg gach aon aca ni's mó a choimhearsnach, " agus gach aon a bhráthair, ag radh, Gabh " eólas air an TIGHEARNA: oir bithidh eólas " ac' uil' orm, o'n neach is lugha gus an neach " is mó dhiubh, ars' an TIGHEARNA." Tha mi cialluch ann so mar an ceudna, gur cóir do dhuine bhi ann suidheacha ceart inntin, agus ann ciúineas spioraid gu h úmhala, macant', iriosal ann ám dha bhi gabhail ri IOSA CRIOSD; ni h ann an togradh neo-bhunailteach, nach mair ach úine ghearr, Mat. xiii. 20. " Easan a fhuair an siol ann " ionada clochach, 'sé so an ti a chluinneas am " focal, 's a ghabhas é air ball le gáirdeachas :" no ann triobluid trid cruaidh-chas eigin o'n leith a muigh, mar bha 'm pobull, Salm lxxviii. 54. " 'N uair a mharbh sé iad, ann sin dh' iarr siad

" é—

" é—'s dhearbh iad a bhi neo-ſheaſmhach ann ſa
" chúmhnanta;" no idir fui' bhuaire chum buannachd cigin aimſireil o'n leith a muigh, mar bha Simón Magus 'n uair a chreid é, Gniomh. viii. 'S eigin do dhuin' é fein a ghiulan gu riaſonta ſa chúis ſo, air dhá bhi 'na mhaighſtir air fein, agus comaſach ann an tomhas eigin air breith a thoirt air maith na olc na cúiſe mar tha é 'na fhianuis.

4. 'S é 'n *ceathramh* buaidh, creidimh, mar tha i dol amach le reuſon, tha i mar an ceudna dol amach le rún-ſuidhichte. Thilg an ſluagh ámhgharach bochd ann ſan t ſoiſgeul iad fein le'n lán-rún air IOSA CRIOSD. Tha 'n rún ſuidhichte ſpioraid ſo, chum cathach ann aghai gach buaireadh a dh' fhaodas teachd 'n an rathad; tha foirneart air a nochda do na nithe ſin. Cha 'n fhaod an duine ſin aig a' bheil a chridhe ga dhealbh fein fa chomhair. CHRIOSD, a' radh, " Gu bheil leomhann air an t ſráid," Gnáth. xxvi. 13. Mar faigh é comas dol a ſtigh air an dorus, briſtidh é tre mhullach an tighe, coltach ris an duine ſin, Luc. v. 19. 'S minic nach bi ſuim aige do'n ni ſin ris an abair an ſaoghal gliocas agus eagnadh, coltach ri Saccheus a ſtreap ſuas ri craoibh chum 's gum faiceadh é CRIOSD, 'n uair bha creidimh a'tármacha 'na chridhe, Luc. xix. Tha 'n rún-ſuidhichte ſpioraid ſo a'gabhail beachd air gach triobluid a dh' fhaodas leantuinn ann lorg a chreidimh, agus tha é cuir roimhe ann neart an Uile-chumhachdaich gun d' thoir é buaidh air gach buaire 's air gach triobluid a dh' fhaodas tighinn 'na rathad, coſmhuil ri fear togail glic a chunntas an coſtus roi-'laimh, Luc. xiv. 28. Tha 'n rún ſuidhichte ſo mar an ceudna chum cathach ann aghaidh iodhalaibh duine air fad, 's ann aghai nithe

nithe a bheireadh gu réi'-bheirteach buaidh air, 's a thilge' bonn os cionn é, mar deanadh é thaice fein ri CRIOSD chum neart fhaotainn a thoirt buaidh air an iomlan, coltach ris an duine dhall ſin a thilg aodach uaithe, 'n uair a ghairm CRIOSD é, Marc. x. 50. Tha 'n lán rún-ſuidhichte ſo ſan anam a'ſruthadh o fhein-fheum anabarrach ann ſan duine, mar thachair do dh' fhear-coimhead a phrioſuin, Gniomh. xvi. 30. agus o iartas árd-uachdranach an Uile-chumhachdaich, a' co'-éigneach an duine gu gluaſad a dh' ionnſui CHRIOSD, 1 Eoin iii. 23. " 'S i ſo áithne-ſan, gu'n creid-" eamaid ann ainm a Mhic IOSA CRIOSD ;" agus o'n deadh chliu tha air dol amach mu DHIA, nach cuir é cúl ri neach ſam bith a thig da ionn-ſui trid IOSA CRIOSD, Eoin vi. 37. ach ſann a tha é moladh na h áitim ſin a tha gabhail do mhiſnich teachd da ionnſui, 's a chuireas na cruaidh-chais agus na trioblaidean is mó ann neo-ſhuim, mar bha a bhean do mhuinntir Chanaan, Mat. xv. 28. Ach os-barr air ſo uile, tha 'n lán rún-ſuidhichte ſo a'teachd amach o gháirdein trein uile-chumhachdach JEHOBHAH mhoir, gu diomhair agus gu neartmhor a'tarruing a pheacaich a dh'ionnſui CHRIOSD, Eoin vi. 44. " Cha " 'n urrain neach air bith teachd a'm' ionnſui'-ſe, " mur tarruing an t Athair a chuir uaithe miſe é."

Cha 'n abair mi gu bheil na chaidh ainmeacha do ſmuaintibh, gu riaghailteach 'na inntin aig gach neach a ghabh ri CRIOSD, mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul: gidheadh mu rannſuichear a chúis, 's ma chuirear thuige gu teann é, no idir ma chuirear na nithe ſin 'na chuimhne, gheibhear amach gu bheil iad ſan ám ſin gu h árd ſan anam.

O na

O na chaidh labhairt, tha é lán ſhoilleir, gu bheil mór fheum aig ioma neach ann ſan eaglais fhaicſinnich air cáil-eigin, do thuill' a dheanamh chum an anam a ſhábhala, 'n uair a thig iad gu aois iomchuidh, na rinn iad ſan ám a chaidh ſeachad, ann ſa chúmhnant tha eadar DIA agus an eaglais, air * a naſgadh dhoibh ann am baiſte.

Mar an ceudna, O na chaidh labhairt, tha é ſoilleir, gu bheil faicill iomchuidh air ſaor ghrás DE ann ſan t ſoiſgeul, air a nochda trid IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear; air chor 'ſnach 'eil é 'n comas do dhaoin' ain-eolach, neo-mothachail, mi-naomh, a ghabhail os laimh gu bheil cóir ac' air, ma rannſuicheas iad a chúis, 's ma bheir iad breith neo-chlaon air an ſtaid. Tha é fior gun amharus, gu bheil creidſinn ann CRIOSD, agus gabhail ris mar Shlanui'-fhear uil'-fhoghainteach 'na ni ſo-dheanta, agus tha gach neach mi-dhiadhuidh a'g radh, gu bheil é fein a'creidſinn ann: ach tha iad 'g am mealla fein, o nach do ghabh an anam riamh gu treibh-dhireach dúrachdach le lán rún-ſuidhichte ri IOSA CRIOSD, mar a thuirt ſinn roimhe. Faodaidh é bith gun raibh cuid do dhaoin' aingidh air an ſoillſeacha, Eabh. vi. 4. 's gun do mhothaich iad cáil-eigin do ghluaſad 'n an eagal, "chriothnaich Felics," Gniomh. xxiv. 25. no 'nan aoibhneas. "Eaſan "a fhuair an ſiol ann ionadaibh clochach, 'ſ é "ſo an ti a chluinneas am focal, 's a ghabhas é "air ball le gáirdeachas," Mat. xiii. 20. agus dh'éiſd Ioraith ri Eoin gu toileach, Marc. vi. 20. ach cha raibh 'n cridhe treibh-dhireach ann dlúthacha ris an DIA bheo, Jer. xxx. 21. ſann a ſhuidh iad ſios an dara cuid ſan obair chumannta ſin, mar an t ionad dídein, gus an d'thainig an d'

* a ſheula

fheuch-

fheuchainn, Mat. xiii. 21. "'N uair thig triob-
"luid no geur-leanmhuinn air ſon an fhocail,
"air báll do gheibh ſé oilbheum;" air neo pillidh
iad air an ais leis a mhada chum an ſgeith, o'n
raibh iad ann tomhas eigin air an ſaoradh trid
eólais an TIGHEARNA agus an t Slanui'-fhear
IOSA CRIOSD, 2 Pead. ii. 20. no tuitidh iad gu
tur air falbh gu fuath a ghabhail air, 's gu tailceis
mhí-runach ghamhlaſach 's geur-leanmhuinn
a dheanamh air IOSA CRIOSD, 's air gach ni a
bhuineas dá; o'n gann a dh'fhaodas iad bhi air
an teaſraigin, Eabh. vi. 4, 5, 6. agus Caib. x.
26, 29. Bu chóir do na nithe ſin daoin' a bhroſ-
nucha chum bhi dúrachdach ſan obair chud-throm-
aich ſo, man d' thig orra oi'che tinneis agus báis,
's man taiſgear iad ann leabai ſhámhaich thoſdaich
na h uaighe.

V. Thainig ſinn anoiſe gu labhairt mun chuig-
ibh ni a chuir ſinn rothainn, agus 's é ſin, Ciod
a tha gu nádurr' a'leantuinn ſior chreidimh? Bheir
mi na labhras mi mu na nithe ſin, chum an dá
ni ſo, eadhoin, Aonachd, agus Co'-chomunn
ri DIA.

Air thús ma'ta, Tha mi 'g radh, 'n uair a ghabh-
as peacach ri CRIOSD, mar tha é air a' radh,
tha aonachd iongantach air ball eadar DIA agus
an duine. Mar nach 'eil am fear pósda 's a bhean,
an ceann 's an corp, an fhreumh 's na meanglain
ri bhi air a'meas mar dhithis, ach 'n an aon; air
a mhodh cheudna tha CRIOSD, no DIA ann
CRIOSD, agus am peacach tha gabhail ris tre
chreidimh, 'n an aon; "'S buill ſinn d'a chorp,
"d'a fheoil, agus d'a chnámhaibh-ſan, &c."
Eph. v. 30, 31, 32. "An ti ſin a tha mar ſin air
"a cheangal ris an TIGHEARNA, is aon ſpiorad

" ris é," 1 Cor. vi. 17. " Mar tha 'n t Athair " ann ſa Mhac, agus CRIOSD ann ſan Athair; " mar ſin tha creid'ich 'nan aon ann ſan Athair " agus ann ſa Mhac: tha iadſan 'n an aon, mar " tha 'n t Athair ann CRIOSD, agus CRIOSD " ann ſna creid'ich, chum 's gun deanar co'-lionta " 'n an aon iad," Eoin xvii. 21, 22, 23, 26. O cia iongantach an coi'-meaſga, 's an t ſnuim nach fhaodar fhuaſgla tha'n ſin!

A thaobh an aonachd ſo tha eadar DIA 's an creid'each, 1. Cha 'n 'eil é 'n comas doibh fuath a thoirt d'a chéile. Uaithe ſo amach cha d'thoir DIA na trócair fuath do'n chreid'each a chaoidh: " Mar nach d'thug duin' air bith riamh fuath d'a " fheoil fein, ach altrumaidh agus eiridni' ſé i, " 's amhuil a ni CRIOSD d'a phobull," Eph. v. 29. Faodai do chorruich a bhi air, gun ſmachduich 's gu'n crónaich ſé an duine ſin a tha 'n a fhior chreid'each; ach gidheadh ſann air a leas a tha é ris, agus thig a chúis m'an cuairt, air chor 's gum mothaich é gur ann a chum a phrodhait 's a bhuannachd a tha 'n TIGHEARNA buntainn ris air a mhodh ſin: " 'S eigin gur trócair agus " fírinn dha-ſan uile ſhlighibh an TIGHEARNA," Salm xxv. 10. " 'S eigin gu 'n co'-oibrich gach " ni chum a mhaith," Rom. viii. 28. Air an laimh eile, cha 'n 'eil é 'n comas do'n chreid'each fuath mi-runach gamhlaſach a thoirt do DHIA; oir, " An neach a ghinear o DHIA, cha dean é " peacadh," 1 Eoin iii. 9. Oir rúnaich agus dh' órduich an TIGHEARNA DIA nithe a bhi air a mhodh ſo, gum buin eaſan ris na creid'ich ann ſgach cás, chum am maith, 's cha cheaduich é dhoibh fuath thoirt dha uair air bith, no idir bhi air an ſpíonadh as a laimh.

A thaobh an aonachd so, tha co'-mhothac
iongantach eadar DIA 's an creid'each. Tha
TIGHEARNA fui' thriobluid air son ámghar a
duine, Isa. lxiii. 9. Tha é cathacha 'n a agh
gu caomhail, cúramach agus gu tíomail, mar gu
biodh é fein fui' thriobluid leis. " An ti a bhean
" ris a chreid'each, tha é beantuinn ri cloch r
" súl aig DIA," Sech. ii. 8. " Tha co'-fhulang
" aige r'an anmhuinneachdaibh," Eabh. iv. 1
agus " 's príseil am fuil 'na fhianais," Sal
cxvi. 15. Ann aon fhocal, ge b'é ni tha air
dheanamh dhoibh-sin, tha é air a dheanamh dh
san, 's an ni nach 'eil air a dheanamh dhoibh-si
ni bheil é air a dheanamh dha-san, Mat. x. 4
" An ti ghabhas ruibhse, gabhuidh sé riumsa,
Mat. xxv. 40, 45. " A mheud 's gun d'rinn sibh
" do dh' aon do na bráithribh so is lugha agams
" rinn sibh dhomhs' é. A mheud 's nach d' rir
" sibh é do'n neach is lugha dhiubh so, cha d'rin
" sibh dhomhs' é." Air an laimh eile, tha cú
a thighe 'gabhail comhnuidh ann cridhe a chrei
'ich, Salm lxix. 9. Tha 'n táir a gheibh DIA
drúthadh air an duine dhiadhui, Ma tha chúis-sa
a'dol gu maith, 's é so gnothach a phobuill. A
chor sgu bheil co'-mhothach iongantach eada
DIA agus na creid'ich, tre chumhachd an aonach
a tha eatorra; air an aobhar sin, 's cóir do dhaoir
mór fhuath a thoirt do gach ni bhios a' co'-st
ris-san 'n an grádh no 'n an aigneadh, agus cúl
chuir ri bhi 'n an tráillean do na creatuiribh, c
bhri' gur iad sin seirbheisich an DIA-se 's am Fea
pósda, agus an seirbheisich fein trid-san. Na
mi-chiatach gráineil a thig é do bhann-righ b
cientach do striopachas ri seirbheisich a fir? Tha
m

iar an ceudna 'na ni maslach do chreid'each
bhi fui' eagal a'droch sgeul, o'n a tha 'n TIGH-
ARNA DIA, ris a' bheil easan 'n a aon, amháin
riaghladh nan uile nithe, 's a tha deanamh gach
i a reir r'a thoil air néamh, agus air talamh,
Cor. iii. 21, 23. " 'S libhse na h uile nithe;
agus 's le CRIOSD sibhse, agus 's le DIA
CRIOSD," Salm cxii. 6, 7. " Gu cinnteach
cha ghluaisear am feasd é, cha bhi eagal droch-
theachdoireachd air: tha chridhe air a shocruch,
a'g earbs' as an TIGHEARNA, tha chridhe air
a dhaighneacha, cha bhi eagal air," Salm
xv. 3. " Tha ar DIA-ne air néamh, agus rinn é
gach ni bu toileach leis."

San dara h áite, *'S co'-chomunn* iongantach
un choimeas, a bhuaidh mhór eile tha 'n lorg
or chreidimh: trid * feart' a cho'-chomuinn so,
. Buinidh DIA 's a luchd muinntir d'a chéile.
S é TIGHEARNA nan sluagh DIA a phobuill:
s é fein, an t Athair, a Mac, 's an Spiorad
Naomh, an DIA-san, 'na uile bhuaidhibh glóir-
hhor, a cheartas co maith r'a thrócair, a ghliocas,
chumhachd, a naomhachd, &c. oir 's easan DIA
phobuill, mar tha é gu bitheant' a'g radh sa cho'-
heangal. Air an laimh eile, 's iad na fior chreid-
ch a phobull-sa. 'S leis gach aon ni a bhuineas
oibh, cha 'n 'eil urrad a bhuill is suarraiche d'an
orp nach leis an TIGHEARNA, 's air nach 'eil
án chóir aige.

2. Trid cumhachd a cho'-chomuinn so, tha co'-
hóir ac' air saibhreas a chéile, co fad 's a bhios é
'eumail. Buinidh uile bhriathraibh an TIGH-
EARNA do na creid'ich, a bhagraibh, co maith
'a ghealllaine chum am maith, mar riaghailt
tiúrai dhoibh; buinidh uile shlighibh dhoibh, uile

* cumhachd

ghné

ghné oibridh, a cho-pairteacha ſonruichte, bás. deamhain, eadhoin gach aon ni, co fad 's a bhios iad feumail dhoibh: 1 Cor. iii. 21, 22, 23. "'S "libhſe na h uile nithe; ma 's é Pól, no Apollos. "no Cephas, no an ſaoghal, no beatha, no bás. "no nithe tha láthair, no nithe tha ri teachd; "is libhs' iad uile; agus 's le CRIOSD ſibhſe; "agus 's le DIA CRIOSD." Air an laimh eile. 's leis an TIGHEARNA gach aon ni a bhuineas do'n chreid'each; tha oighreachd, a chlann, a bheatha, a bhean-phóſd, a mheas, &c. gu h iomlan f'a ſtiúradh an TIGHEARN' aig a'bheil ſtiúir an domhain 'na laimh: mu bhios ni na neach do na bheil aig a chreid'each feumail do DHIA, 's cóir dhá dealucha riu gu ſuilbhearra, air neo tha é briſeadh a cho-chomuinn ſin, 's a'dearbha nach 'eil é fein iomchuidh air ſon no idir aithrigh air IOSA CRIOSD: Luc. xiv. 26. "Ma thig neach air bith "do m' ionnſui'-ſe, 's nach fuathaich é athair— "ſeadh fós, agus a bheatha mar an ceudna, cha 'n 'eil é'n comas da bhi'na dheiſciobuil domh-ſa."

3. Trid cumhachd a cho-chomuinn ſo, bu chóir do dhlú-dháimh 's do cho'-chaidreamh ro mhór a bhi eadar DIA 's an creid'each. Faodai DIA buntainn ris gach aon ni a bhuineas do'n chreid'each, 's a dheanamh ris gach ni is taitneach leis; 's cha 'n 'eil an duine r'a ghabhail gu h olc, no idir gu radh ris an Uile-chumhachdach, "Creud "a tha thu 'deanamh?" ſann is cóir dha a'radh ann ſgach cás, "'S maith focal, agus toil an "TIGHEARNA," Iſa. xxxix. 8. 2 Righ. iv. 23. 26. Air an laimh eile, faodaidh an creid'each air mhodh irioſal, bhi dána ri DIA ann CRIOSD; faodaidh é teachd le dánachd chum righ-chaithir n' an grás, 's cha ruig é leas móran do bhriathra

ſnaſ-

ſnaſmhor no do dheas-chainnt a ghnáthacha 'na ath-chuingibh ri DIA, Eabh. iv. 16. oir cha 'n'eil é ni's mó 'n a choigrich dha, Eph. ii. 19. air chor 's nach ruig é leas labhairt ri DIA, mar neach aig a' bheil eólas r'a dheanamh ſuas ris gach aon ám, mar is gná le móran do luchd aidmheil a dheanamh, agus tha ſo 'na aobhar air móran eas-aonachd 'n an creidimh.

Faodaidh an creid'each mar an ceudna lán-rún a chridhe a nochda do DHIA, 1 Sam. i. 15. " Dhoirt " mi 'mach m' anam ann láthair an TIGH-" EARNA," Faodai 'n creid'each mar an ceudna rannſucha ciod a tha DIA a' deanamh, co fad 's a bhios é feumail chum ſoillcireachd fhaotainn mu mhearachd eigin ann ſa bheil é mu ſhlighe an TIGHEARNA, ni nach 'eil 'na bheachds' a reir fhocail; mar ſo bha Iob xiii. 15. " Ge d' a mharbh " é mi, cuiridh mi fhathaſt mo dhóchas ann: ach " coimheadi mi mo ſhlighe fein 'n a láthair." Tha 'n creid'each 'na charaid díleas ann ſan t ſeadh ſo, air dha fios a bhi aige ciod a tha am Maighſtir a' deanamh. Faic. Gen. xviii. 23, &c. Jer. xii. 1. Iſa. lxiii. 17.

Faodai 'n creid'each mar an ceudna bhi dána ri DIA, gu dol d'a ionnſui gu laitheil le mhearachdan agus le chionta, agus aithreachas, maitheanas, agus ſíth iarrui trid *tagradh CHRIOSD, Gniomh. v. 31. " Eaſan dh' árduich DIA le a dheas-laimh " 'na Phrionnſadh agus 'na Shlanui'-fhear, a thoirt " aithreachas agus maitheanas peacai do dh' " Iſrael," 1 Eoin ii. 1. " Ma pheacaicheas neach " air bith, tha Fear-tagraidh againn maille ris an " Athair, IOSA CRIOSD am fírean." O cia minic a dh' fhaodas an creid'each ann an aon latha

* Eadar-mheadhonaireachd

 maith-

maitheanas a thagra 'na pheacai, mar 'eil é 'n a rún fanoid a dheanamh air DIA, no grás a thionnda gu macnus! Dh' órduich TRIATH na beatha do dhaoine maitheanas a thoirt feachad deich agus tri fichead feachd uairean fan aon latha, agus thug é comhada feachad ann fin ann an cofmhalachd righ áraidh a ghabh cúnntas d'a luchd-muinntir. cia mór is mó na fin a bheir a maighftir fein maitheanas feachd, Mat. xviii. 22,—28.

Faodai 'n creid'each mar an ceudna gach ni a bhuineas da o'n leith a muigh earbfa ri DIA, oir tha fuim aige do na nithe fin, Mat. vi. 30, 31, 32. " Ma tha DIA mar fin a' fgeudacha feur na " mach-thir,—an é nach mó na fin a fgeudaicheas " é fibhfe, O dhaoin' air bheag creidimh? Uime " fin na bithibh lán do chúram, a'g radh, Creud " a dh'itheas finn? no ciod a dh' ólas finn? no ciod " a chuireas finn umainn? oir tha fios aig bhur n " Athair neamhui' gu bheil feum agaibh air na " nithe fin uile," 1 Pead. v. 7. " A' tilgeadh bhur " n uile chúram air, oir tha cúram aige dhibh." Seadh fós, faodai 'n creid'each air mhodh iriofal DIA a chuir thuige, chum a dheanamh freagarrach iomchui fa chomhair a fheirbheis, chum cómhnadh a dheanamh ris gu toradh iomchuidh a thoirt a-mach ann fgach ám, eadhoin grás ann ám feuma, Eabh. iv. 16. Seadh, cia mór na nithe a dh'fhaodas na creid'ich iarruidh air IOSA CRIOSD, araon air an fon fein agus as leith dhaoin' eile! 1 Eoin v. 14, 15. " Ma dh' iarras finn ni fam bith do reir " a thoil, éifdidh eafan ruinn," Eoin xiv. 13. " Ge " b'é ni a dh'iarras fibh a' m' ainmfe, ni mife fin," Ifa. xlv. 11. " Feóraichibh dhiom-fa nithe ri " teachd mu thimchioll mo chloinne, agus mu

" thin-

" thimchioll obair mo lámh iarruibh orm." Tha é 'na náir' agus 'na dhochoir ro mhór do phobull DE, nach 'eil iad a' deanamh barrachd feum do'n cho'-chomunn ſin r'an Cruthai'-fhear no tha iad a'deanamh: faodai CRIOSD geur achmhaſan dligheach a thoirt doibh, air ſon nach 'eil iad a'g iarrui ni air bith 'na ainm-ſin, Eoin xvi. 24.

O na chaidh labhairt, tha é ſoilleir gur cúis anabharra cud-thromach dleaſnas ſo a chreidimh, leis a bheil duin' a'gabhail ri IOSA CRIOSD, neach a ſheulaich an t Athair, 's a thug é mar chúmhnant do'n phobull. Tha é co luachmhor do DHIA, a' co'-fhreagra d'a cheart rún, gá lán riarach ann dealbh 's am foillſeach an t ſoiſgeil; agus tha é cho prodhaiteach fheumail do dhaoine, 's gu bheil Satan le innleachdan ſeólta agus cridhe aingidh mi chreid'each gu ro chumhachdach dian a' cuir 'na aghai, le bhi broſnucha gach * cunnuil 's gach ceap-tuiſlidh a tha 'na chomas ann rathad na muinntir leis am b' áill gabhail ris. Ainmichi mi cuid do na cunnuilibh is ro-ghnáthaichte.



## C A I B. V.

*Cunnuile air an tarruing o dhroch-thoillteannas duine, agus o uamharrachd a pheacaidh, air am freagra'.*

*Cunn.* THA mi co ſgreitidh, ghráineil, mhinaomha, neo-luachmor dhiom fein, ſgur é air leam gu'm b'ann-dánadas ro mhór dhomh gnothach ſam bith a ghabhail ri IOSA CRIOSD, no ris an t ſlaint' a choiſinn é gu ro dhaor le fhuil phríſeil fein.

*Freag.* 'S ni cinnteach gu bheil ſliochd Adhamh uile ro ghráineil neo-luachmhor am fianuis DE,

* objection

a tha cuir amaideachd as leith nan aingeil, Iob iv. 18. " Tha na h uile chinneach ni 's lugha na " neo-ni, agus diamhanas 'na láthair," Isa. xl. 17. Tha DIA nam feart co an-árd os cionn dhaoine, 's mar dealbhadh é o shaor thoil fein innleachd luachmhor chum peacaich a shábhala, gu'm b'ann-dánadas ro mhór do dhaoine no dh' ainglibh a smuainteacha, gun irioslaicheadh an DIA bha ann o shiorruitheachd é fein cho mór, 's gu 'n gabhadh é riochd seirbheisich air fein, 's gu'n gabhadh é ar nádur-ne, 's gun dlú-cheangladh é ris an Diadhachd bheannuicht' é le aonachd phearsonta: agus gun úmhlaicheadh sé é fein do bhás mallach na croiche; agus so uile, chum 's gum biodh daoin' a bha 'n an luchd-ceannairc, air an deanamh réidh ri DIA, 's gum biodh iad air an deanamh lán shona, le chuideachda bheannuicht'-san a mhealtuinn gu saoghal nan saoghal.

Ach tha mi 'g radh, gu'm b'é 'n t iomlan d'eth sin innleachd 's a shaor thoil fein; seadh, os-barr, mar iarradh an TIGHEARNA DIA gu h árd-uachdranach air daoine iad a ghabhail ris fein ann agus trid CHRIOSD, Isa. lv. 1, 2, 3. Mat. xi. 28. 1 Eoin iii. 23. 2 Cor. v. 20. cha bhiodh dánadas aig duin' air bith na dheanadh feum do dh'innleachd DHE chum peacaich a shábhala. Air an aobhar sin ma'ta, ge d' a their mi mar thuirt Abigail, " Gar am bi mi ach a' m' sheirbhiseach " chum cosan luchd-muinntir mo Thighearn' " ionnlad," 1 Sam. xxv. 41. gidheadh do bhri' gun do dhealbh easan 'na naomh ghliocas neo-mhearachdach fein an doigh sin chum peacaich a shábhala, 's gu bheil dearbh fhios aige cionnas a bhios é air a ghlóruch ann, Eph. i. 18. " Air do " shúil-

'fhúilibh bhur n inntin bhi air an ſoillſeacha,
'chum fios a bhi agaibh—creud é ſaibhreas glóir'
'oighreachd-ſan ann ſna naoimh;" Eoin xvii. 10.
''S leatſa na h uile nithe is leamſa, 's is leamſa
'na nithe is leatſa, agus tha mi air mo ghloruch
'ionnta;" agus dh' áithn' é dhomh, mar bhios
mi freagarrach dhá-ſan air chionn latha a mhór
chúnntais, gabhail ris fein ann CRIOSD, mar
tha é air a'radh; 's cha'n 'eil a chridhe agam a
dhiúlta, no idir aobhair innleachd agus iartas a
rannſucha no fheóraich; ach 's cigin domh cuid
mo chunnairt a ghabhail do'n chúis, mar nach
b'áill leam bhi air m' fhaotainn a'cuir " ann
'aghai grás DHE," Gal. ii. 21. agus ann an
feadh a'mealladh an t ſoiſgeil 'na dhóchas,
's a'breugacha na fianais a thug DIA air a Mhac,
" gu bheil beatha na leoir ann do dhaoine,"
1 Eoin v. 10, 11. " 's mar ſin DIA a dheanamh
''na bhreugoire," 's a cheannairc ſin a chuir a
dh'ann-tromacha gach peaca d' an raibh mi cion-
tach ſan ám a chaidh ſeachad.

*Cunn.* Tha mis' a' m' pheacach ro ſhonraicht',
os cionn gach aon neach eil' is aithne dhomh;
uime ſin cha'n 'eil a chri' agam bagradh air
dlúthacha ri CRIOSD, no idir dearcadh air an t
lainte ſin a tha trid fhíreantachd-ſan.

*Freag.* A'bheil do pheaca ni 's mó na meiſg
agus cól Lot; adhal'tras Dhaibhi air fholach le
mortadh; iodhal-aodhraidh agus tuiteam gu h uabh-
aſach o'n chreidimh mar rinn Solamh; iodhal-
aodhrai, mort', agus buitſeachd Mhanaſſes; fearg
ann aghai DHE, agus a ſhlighe, ann Jonas; áich-
eadh CHRIOSD ann am Peadar, ann déis d'a
rabhadh fhaotainn roi'-laimh, 's a mhionnacha
nach deanadh ſé é; geur-leanmhuinn fhuilteach
Phóil,

Phóil, a'co'-éigneacha nan naomh gu blaisbheum a labhairt, &c. ach 's an-aoibhein dhá-san d'an d'thoir na nithe sin a tha air an cuir sios san sgriobtuir misneach chum peaca chuir ann gniomh, agus sann a tha iad air an ainmeacha san ionad so, a mholadh saor ghrás an Uile-chumhachdaich, 's a thoirt misneach do pheacaich aithreachail thruagh, gu teiche dh'ionnsui CHRIOSD. Tha mi 'g radh, a'bheil do pheacadh-sa ni's ann-trom no iad sin a chaidh ainmeacha? Gidheadh fhuair iad sin uile maitheanas trid fuil ioc-shlaintich an t Slanui'-fhear, mar tha'n sgriobtuir a'nochda.

Uime sin biodh fios agad, gu bheil gach peaca co'-ionann ann láthair saor ghrás DHE, a tha 'grádhacha gu saor Hos. xiv. 4. 's nach 'eil a' gabhail suim do pheaca sam bith. Ma tha duine toileach tighinn d'a ionnsui'-se trid CHRIOSD, ann sin tha easan lán chomasach air a shaoradh gu nuig a chuid is faide, Eabh. vii. 25. Seadh, 's mó an cámpar le DIA, mar gabh duine ri CRIOSD 'n uair a theid a thairgse dhá, na gach peaca riamh roimhe gan raibh é ciontach; oir " an ti nach creid, rinn é DIA 'na bhreugoire, " do bhri nach creid é an fhianais a thug DIA " mu thimchioll a Mhic," 1 Eoin v. 10, 11. " Agus bithidh an ti nach 'eil a'creidsinn air a " dhíte, air son nach do chreid é ann ainm Mhic " DHE," Eoin iii. 18. 's é sin an t aon ni áraid mu 'm bi é air a dhíte, eadhoin nach 'eil é creidsinn ann ainm Mhic DHE. Air chor 's nach gabh meud a pheacai leith-sgeul duine, ma chuireas é cúl ri CRIOSD, 's mar gabh é r'a thairgse, o'n a nochd DIA gu ro fhollaiseach, gur " fior an rádh " so, agus gur fiu é air gach aon chor gabhail ris, " gun d'thainig IOSA CRIOSD do'n t saoghal a

" shábh-

" ſhábhala pheacach; air a'bheil agamſa toiſeach."
Tha é fiachaicht' air an ti ſin a tha eadhoin ni's ciontaiche 'na bharail fein na tha aon neach eile, an radh ſo a chreidſinn agus gabhail ris, 1 Tim. i. 15.

*Cunn.* Tha nithe eigin ro ann-trom ann am pheaca fein a bharrachd air na tha 's na ceart pheacanna ceudna ann daoin' eile, a tha cuir móran uamhuinn orm.

*Freag.* Ciod na nithe ann-trom a dh'fhaodas a bhi ann a'd' pheacanna fein, nach 'eil an co ann-trom uamhorr' air an cuir fios ann ſna h eiſimpleiribh roi'-ainmichte? A'bheil do pheacadh ann aghai mór ſholuis? 'S coltach gur amhuil a bha móran do na dh'ainmich ſinn roimhe. An raibh do pheacadhs' ann aghai trócairean agus teaſraigin ſhonruichte? 'S amhuil a bha meiſg Lot agus Noe. An raibh do pheacadhs' air a chuir ann gniomh le mór mheóraich air a chúis roi'-laimh? 'S amhuil a bha peaca Dhaibhi, 'n uair abha é ſgriobha na litreach ann aghai Uriah. An raibh é 'n déis dhuit foillſeacha ſonruicht fhaotainn air DIA? 'S amhuil a bha peaca Sholamh. An raibh é air a chuir ann gniomh tre bhuaire faoin ſuarrach? 'S amhuil a bha peaca dh' Ionas, agus Pheadair, ma bheir ſinn fainear uamhorrachd an cionta. 'N do chuir thu 'm peacadh ann gniomh a rithiſt agus a rithiſt? 'S amhuil a rinn Lot, 's amhuil a rinn Peadar, 's amhuil a rinn Jehoſaphat, 'n uair a chaidh é maille ri Ahab agus ri Jehoram, 1 Righ. xxii. 2 Righ. iii. A'bheil ioma peaca gráineil ann-trom a' co'-aontacha r'a chéil' ionnad? 'S amhuil a bha ann am Manaſſes. 'N do ſheas' thu fad amach ann an ceannairc? 's amhuil a rinn an gaduich air

a chrois ; ſheas é amach gu h-ann-dána gun airi cheannairc a leagadh gus an déo mu dheire, Lu xxiii. 42, 43. Ma tha ſhathaſd cluas agad chu éiſdeachd, tha órdugh agad éiſdeachd, Ma xiii. 9. Ge d' a choſd thu ré úin' fhada t airgio air ſon an ni ſin nach aran, Iſa. lv. 1, 2. tha 'n tuill feum agad anois' air cabhag a dheanamh, ag teiche chum tearmuinn ; 's ma ni thu mar ſi gabhaidh é riut gu criodhail fáilteach, 's cha til ſé air chor ſam bith a mach thu, Eoin vi. 37. g h áraid, o nach do ſhúnraich é air tiom ſhuidhicht ſan ſgriobtuir. Ionnas nach gabh úamhorrach do pheacai do leith-ſgeul gun ghabhail ri tairg ghráſmhor an TIGHEARN' agus an t Slanui'-fhe IOSA CRIOSD.

*Cunn.* Cha d' ainmich thu na nithe ſonraicht d'a bheil miſe ciontach, ann ſgach eiſimpleir a d ainmich thu : 's cha 'n fhioſrach mi gun d'fhua aon neach riamh trócair ann láthair DHE, a bh ciontach do ſhamhuil na nithe d'a bheil mi ciontach.

*Freag.* Tha é cruaidh amas air gach peaca ſo raicht a dh' fhaodas triobluid a chuir air a chogui ſeadh, faodai peacaibh is lugha na cuid do na d ainmich mi, móran mi-ſhuaimhneis a thoirt d dhuine, ma dh'fhadas an TIGHEARNA DIA a teine 's mu laſas é ſuas coinneal na coguis. Ac a chum miſneach a thoirt duitſe, ainmichi n cuid-eigin do dhearbh-fhírinn an ſgriobtuir, dh'fhaodas mor mhiſneach a thoirt duit, 's leis a faic thu gu ſoilleir gu bheil maitheanas a' d'thair ſe : chum na críche ſin thoir aire dhúrachdach d na nithe ſo a leanas, Exod. xxxiv. 7. " Th " DIA a'maitheadh aingi'eachd cionta agus pea

" adh,

" adh," 's é ſin, gach ſeórta peacaidh, Eſec. xviii. 21, 22, 30. " Ma philleas duine o uil' eaſ-" ontas, cha chuimhnichear ni's mó dha iad, 's " cha mhó bhios iad 'n an aobhar ſgrios dá," Eoin vi. 37. " An ti a thig, cha tilg ſé air chor " ſam bith a mach e;" 's é ſin, cia ann-trom air bith a bha a pheacanna, Eoin. iii. 16. " Ge b'é " neach a chreideas gheibh caſan a bheatha mhair-" eannach;" 's é ſin, gun choigleadh air peaca ſam bith, Eabh. vii. 25. " Tha é comaſach air " a mhuinntir a thig chum DHE trid-ſin a ſhábh-" ala gus a chuid is faide." Cha 'n 'eil é 'n comas do dhuin' air bith a lán fhoillſeacha ciod é cumhachd DHE, Mat. xii. 31. " Maithear gach " uile pheacadh agus blaiſbheum do dhaoine;" 's é ſin, nach 'eil ſeórt' air bith peacai nach maith-ear do dh' aon neach no neach eile, " ach am " peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh." Tha na h earrannan ſin do'n ſgriobtuir agus an ion-ſamhuil a'gabhail a ſtigh gach ſeórta peacaidh; air chor, 's ciod air bith iad do pheacanna, gu'm faod iad bhi air an dughadh amach ann aon do na ſgriobtuire roi'-ainmichte, ionnas nach fhaod do pheaca bhi 'na leith-ſgeul agad gun gabhail gu grad ri tairgſe na ſíth agus na ſlainte trid IOSA CRIOSD an t Eadar-mheadhon-'air, o'n a tha lán chomas aig gach neach leis an áill, iad a thighinn. 's a ghabhail ris, Taiſb. xxii. 17.

Cha labhair ſinn móran cainnt: oir dh'áithn' an DIA mór árd Chruthai'-fhear neamh agus na talmhuinn gu h árd uachdranach do gach neach a tha faicinn am feum air furtachd, iad a dhol gu luath a dh'ionnſui IOSA CRIOSD, agus gabhail gu criodhail treibh-dhireach dúrachdach ri inn-leachd DHE chum peacaich a ſhábhala trid-ſin

a'cuir gach cunnuil agus leith-ſgeul os cúl, mar eigin doibh bhi freagarrach dhá-ſan ann ſan ann ſan d'thoir é breith neo-chlaon air bheothaib 's air mharbhail h, 's am fuadsich é iadſan uil' a láthair aig a bheil do dhánadas a'radh, gun raib am peaca 's an ſtaid air dhoigh, 's nach raibh chr ac' earbs' a dhéanamh a fíreantachd iomla CHRIOSD chum furtachd a thoirt doibh, ge d a dh' iarr an TIGHEARNA gu minic agus gu r dhúrachdach orra gabhail ris agus earbs' a dhear amh as, 's ge d' a bha fíreantachd ann an ſead air a'ceangal d' an taobh.



## C A I B. VI.

*Mun pheacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh.*

*Cunn.* THA mi fui'amharus gu bheil mi cion tach do 'n pheacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh, 's leis a ſin gu bheil é ea-comal ach dhomh maitheanas fhaotainn; 's air an aobh ar ſin cha ruig mi leas ſmaointeach air creidſinn ann IOSA CRIOSD chum m' anam a ſhábhala.

*Freag.* Ge nach cóir do neach air bith am peaca ſo a chuir as an leith fein, no idir as leith dhaoin eile, ni's lugha na tha iad lán mhurrach air a chúi a dhearbha gu ſoilleir a reir eiſimpleir CHRIOSD. Mat. xii. 25, 26, 32. gidheadh chum daoin' a chuir as an teagamh, nochdai mi 1. Creud é nach 'eil 'na peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh, do bhri' gu bheil cuid do pheacaibh ro ghráinei ann-trom ann a tha'n ſluagh gun bharantas air bith a'gabhail ann riochd a pheacai ſo ann ſnach faighear maitheanas. 2. Nochdai mi ciod é 'm pea-

peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh. 3. Co'-ſhunai mi 'n t iomlan le foghlnadh iomchuidh a dheanamh mar fhreagra do 'n chunnuil.

'S é cheud ni a chuir ſinn rothainn a pochda, Gu bheil ioma peaca ro ann-trom ann, ge d' a tha iad, mar tha gach peacadh eile, ann aghai'n Spioraid Naoimh, a tha 'na DHIA co'-ionann ris an Athair agus ris a Mhac, agus air an cuir ann gniomh ann aghai' cuid eigin d'a oibreacha 's d'a ghluaſad; gidheadh cha 'n iad ſin "am peacadh "ann aghai 'n Spioraid Naoimh," ni is é am peacadh ann ſnach faighear maitheanas.

1. Cha 'n é bhi labhairt blaiſbheum ann aghai DHE fui' dhórainn chorporr' am peaca ſo; oir bha cuid eigin do na naoimh ciontach dh'eth ſo, Gniomh xxvi. 11. "Agus rinn mi peanas orra "gu minic ann ſgach ſionagog, agus cho'-éignich "mi iad gu blaiſbheum a labhairt:" ni's ro lugha. á ſin bhi labhairt blaiſbheum ann aghai DHE ann aſan cuthaich no air mhi-chéill, oir ni bheil duine na ſhaor mhaighſtir air fein ſan ám ſin; agus an "ti a chaomhnas a phobull, mar chaomhnas "athair a mac a lán riaruicheas é," Mal. iii. 17. "'s a ghabhas mór thruas dhiubh-ſan air am bi "eagal, mar ghabhas athair truas d'a chloinn," Salm ciii. 13. 's amhuil a tha é caomhna 's a' gabhail truas do dhaoine 's na breiſlichibh ſin, oir is amhuil a dheanadh ar n aithrichean a reir na eola, nan labhramaid blaiſbheum 'n an aghaidh ann laſan feirge. Cha mhó is iad blaiſbheum labhaſach ann aghai DHE, a bhios a'tagradh air an anam, 's nach faigh caidreamh ſan áite ſin, am peaca ſo ann ſnach faighear maitheanas; oir bha an leithid'n ſin air an tairgſe do CHRIOSD, Mat. iv. 's tha iad gu minic a'tagradh air na daoine diadhui. 2, 'Cha

2. Cha 'n é bhi toirt fuath do'n mhaith ann an cách, 'n uair nach 'eil mothach agam gu bheil é maith, ach am bharail fein ga mheas olc; feadh cha 'n é bhi labhairt 'n a aghai, no ga gheur-leanmhuinn fa chás fin, am peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh; oir bha gach ni dhiu fin ann am Pól mun raibh é air iompacha, agus fhuair é maitheanas, a chionn gun d'rinn fé na nithe fin gu h ain-eolach.

3. Cha 'n é gluafad cridhe ri foirbheacha dhaoin' eile ann obair 's an flighe DHE, 'n uair tha mi toirt fpéis dha ionnam fein; feadh, cha 'n é gluafad cridhe ann aghai freafdail DE, a tha gu minic ga nochda fein ann aghai 'n an creatuirean is faigfe dhuinn, (ge d' a tha iad 'n an nithe ann-trom uabhafach a'treórach a dh'ionnfuidh a pheacai fin ann fnach faighear maitheanas) am peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh; oir faodai na naoimh bhi ciontach do na nithe fin, a'fruthadh o fhein fpéis, nach fuiling gum buadhaich neach eil' orra, agus o chámpar eigin 'n an iodhal ann teas buairidh. Bha chuid bu phailte dh'eth fo ann an Jonas, Jon. iv.

4. Ni mó is é duine bhi dol air ais o'n ftaid ann fan raibh é aon uair a thaobh diadhachd, agus tuiteam ann am peacaibh ro ann-trom uamhorr' ann aghai foluis, ann déis da gabhail ris an fírinn, am peaca fo ann fnach faighear maitheanas; oir bha Solamh, agus eaglais Chorinth, agus Ghalatia ciontach dh'eth fin. Cha mhó is é áicheadh, no idir mionnach ann aghai dearbh-fhírinn fui' mhór bhuaireadh, am peaca fo, oir nam b'é bha Peadar caillte,

5. Ni mó is é cuir ann aghai, no cámpar a chuir air Spiorad DHE le iomа doigh pheacach,

am

am peaca ſin; oir tha ſo air a chuir as leith na muinntir ſin a tha air an gairm chum aithreachas ſan ſgriobtuir, 's cha 'n 'eil iad air an druideadh amach mar gu'm biodh iad ciontach do'n pheacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh: ni mó is é bhi cuir peacai 'n gniomh a rithiſt agus a rithiſt ann aghai ſoluis, am peaca ſo, ge d' a tha é treóracha da' ionnſuidh; oir 's amhuil a bha cionta Pheadair le CRIOSD áicheadh; 's amhuil a bha peaca Jehoſaphat 'n uair a chaidh é le Ahab agus le Jehoram.

6. Ni mó is é rún agus oirpean chum * fein-mhilleadh, 's a chum daoine diadhuidh a mhilleadh, am peaca ſo, air dhoibh bhi ann teas anabarrach buairidh; no idir fein-mhille', (ge d' a tha é gu bitheant' a bhri coltais ann co-chuideachd a pheacai ſo ann ſnach faighear maitheanas, ni bu choir a thoirt air gach anam amharc le fuath agus le ſgreamh air gach ni a bhios a'broſnuchad'a ionnſuidh) am peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh. Bha é 'n rún fear-coimhead a phriosuin e fein a mhilleadh, air ſon aobhar bu mheaſa na tha ioma duine bochd a'deanamh, le mothacha bhi ac' air fearg an TIGHEARNA DIA, 's air am peaca 's air an ro thruaillí'eachd fein; gidheadh fhuair fear coimhead a phrioſuin maitheanas 'n a pheacaibh agus 'n a oirp, Gniomh. xvi. 27, 34. Agus bha Pól roi' a ghairm éifeachdach 'na iompaidh air móran do na naoimh a chuir gu bás, agus bha é 'na rún an diola ceudna a thoirt air tuille dhiu, mar tha é fein a'g aideacha, Gniomh. xxvi. 9, 10, 11, 12.

Ge d' a tha iad ſin 'nam peacaibh ann-trom uabhaſach, gach aon diu a'toilltinn fearg bhithbhuan an Uile-chumhachdaich, 's mar gabhar aithreachas dúrachdach dhiubh, bheir iad dioghaltas

* fein-mhurta

neo-chriochnach air an duine bhios ciontach dhiú gu h áraidh tha fein-mhurt' a'toirt air falbh gach dóchas ri fuaſgladh fhaotainn, athaobh aon ni ri an ion ſiuthair a bhi air doigh ghnáthaichte; gidh cadh cha 'n iad a h aon diu ſin am peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh ann ſnach faighea maitheanas: ionnas gu bheil dóchas dhá-ſan a tha ciontach do dh'aon air bith dhiu ſin, ma tha aige cluas chum fuaim aoibhneach a chúmhnant a chluinntin. Faodar maitheanas fhaghail 'n an ſamhuil ſin uile do pheacaibh 's do bhlaiſbheumaibh, mar tha é ſoilleir 'san ſgriobtuir, far a'bheil na nithe ſin air an ainmeacha.

San dara h áite. Faiceamaid ciod é 'm peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh. Cha 'n é aon gniomh peacaidh é, ach ni tha air a dheanamh ſuas do dh' ioma droch-bheairt, a tha gu bitheant' a' cuibhreach an anma 's a chuirp ann an cionta. Tha ſinn 'ga chuir ſios air a mhodh ſo: "'S é ſin bhi "cuir cúl agus cuir ann aghai fírinn an t ſoiſgeil, "agus ſlighe na ſlainte, tha air a dhearbha gu ro "ſhonruichte do dhuine le Spioradh DHE, ann "am fírinn agus maith na ſlighe ſin; agus ſin "a dheanamh gu follaiſeach, ſaor, toileach tog-"arrach, mí-runach, agus gu tarcuiſeach, a' "tármach eagal ea-dóchaſach, an-earbſach." Tha tri earrannan do'n ſgriobtuir a tha labhairt gu ro ſhoilleir m'an pheaca ſo; agus uatha ſin dearbhai ſinn gach earran do'n chúnntás ſo mu thimchioll, co fad 's a bhios é feumail do 'n chúis tha againn ſan ám ſo mu laimh; leis am bi é ſoilleir, nach ruig aon neach aig a'bheil déigh air CRIOSD, a leas mi-mhiſneach a ghabhail o na bheil air a labhairt mun pheaca ſo ſan ſgriobtuir. Faic. Mat. xi. 23,——32. Eabh. vi. 4, 5, 6. Caib. x. 25,—29.

Air thús, Ma' ta, Thugamaid fainear an cufbair mu thimchioll a'bheil am peaca so 'ga chuir ann gniomh, agus 's é sin fírinn áraid an t soifgeil, agus slighe na slainte; a tha araon a' cialluch an aon ni. 'S é sin an doigh a dhealbh DIA chum peacaich a shábhala trid IOSA CRIOSD, am Messias agus an Slanui'-fhear a bha air a ghealltuin, leis a'bheil daoine ri bhi air an sábhala trid a bháis agus fhíreantachd-san, mar a nochd é ann sna h órduighibh, a'daighneach an ni sin fein le iomadh oibribh cumhachdach, a tha air an cuir sios san sgriobtuir. 'S é slighe so na slaint' an cufbair. Chuir na Pharaisich ann aghai so, gu'm b'é CRIOSD am Messias, Mat. xii. 23, 24. " Agus " thuirt am pobull uile, Nach é so Mac Dhaibhi? " Ach an uair a chuala na Pharaisich so, thuirt " iad, Ni bheil am fear so a'tilgeadh amach " dheamhan, ach trid Bheelsebub prionnsa nan " diabhol." Bha 'n dochoir so air a dheanamh ann aghai Mhic DHE, Eabh. vi. 6. " 'S éa" comasach an ath-nuadhach a rithist chum aith" reachas, do bhri' gu bheil iad a' ceusa' Mac " DHE a rithist dhoibh fein, 's ga chuir gu náire " fhollaiseach;" 's ann aghai fuil a chúmhnant, agus ann aghai 'n Spioraid a tha air mhodh grásmhor a'tairgse na nithe sin a cho'-chur ri daoine, Eabh. x. 29. " Cia mór is measa na sin am peanas " a shaoileas sibh, air am measar easan toilltinn" each, a shaltair fui' chosaibh Mac DHE, 's a " mheas mar ni mi-naomha fuil a chúmhnanta " leis 'n do naomhaicheadh é, 's a rinn tailceis " air Spiorad n'an grás?"

2. Ann sa chúnntas so, thugaibh fainear buaidh a chufbair so. Tha é gu soilleir air a dhearbha dhoibh le Spiorad DHE, araon a thaobh fírinn

ag-

agus maith na ſlighe ſin. Tha ſo a' ciallucha 1. Gur eigin bhi eólach mun fhírinn agus mu ſhlighe na ſlainte. Bha dearbh-fhios aig na Pharaiſich gu'm b'é CRIOSD an t oighre, Mat. xxi. 38. " Ach 'n uair a chunnaic iad a Mac, thuirt iad " eatorra fein, 'S é ſo an t Oighre, thigibh " marbhamaid é." Tha lán eólas aca, Eabh. x. 26. " Oir ma pheacaicheas ſinn le 'r lán-toil " ann déis duinn eólas na fírinn fhaghail, ni 'm " fágar tuille dhuinn iobairt air ſon peacai." 2. Cha 'n fhothainn an t eólas ſin air a chúis a bhi ſa cheann amháin, ach 's eigin do cháil-eigin do chinnt' uime a bhi ann ſa chridhe. B' aithne do CHRIOSD ſmuainte nam Pharaiſeach, Mat. xii. 25. 's mar ſin thug ſé breith orra, 's bha ceart atharrach an ni bha iad a'labhairt air a dhearbhadh gun raibh iad 'ga ſmuainteacha 'n an cridhe. Tha blaſad ann a tha os cionn ſoillſeacha gnáthaichte, Eabh. iv. 4, 5. " Oir 's ea-comaſach a mhuinntir " ſin a chaidh aon uair a ſhoillſeacha, 's a bhlais " an tiodhlac neamhui, 's a rinneadh 'n an luchd " co'-pairt do'n Spiorad Naomh, 's a bhlais deadh " fhocal DE, agus cumhachdan an t ſaoghail " a tha chum teachd." Seadh, 's bitheanta leis urrad dhearbhai bhi air a chúis 's a threóraicheas gu móran naomhaich o'n leith a muigh, Eabh. x. 29. " Amheas mar ni mi-naomha fuil a chúmh" nant, leis 'n do naomhaicheadh é." 3. 'S eigin do'n lán dearbha ſo a bhi ni h é amháin air fírinn na cúiſe, ach mar an ceudna air a mhaitheas. Tha mhuinntir " a' blaſad deadh fhocal DE, agus " cumhachdan an t ſaoghail a tha chum teachd," Eabh. vi. 5. 's tha iad a'meas gur aithrigh é bhi air a thagha 's air a roighneacha. 4. Ni h ann amháin le neart arguin a tha 'n lán-chinnte ſo air

a dhearbh-

i dhearbhadh, ach mar an ceudna le obair soill-siche Spiorad DHE, a' dealradh air an fhírinn, 's ga dheanamh soilleir; 's ann air son an aobhair sin a theirear peacadh ann aghai 'n Spiorad Naoimh is a pheaca so, Mat. xii. 31. Marc. iii. 29. Tha é air a rádh gun d'rinneadh an aitim sin " 'n an " luchd-co'-pairt do'n Spiorad Naomh," Eabh. vi. 4, 's gun " d'rinn iad tailceis air Spiorad na'n " grás," Eabh. x. 29. a bha ro dhlú do dh'obair ghrásmhor oibreach ionnta.

3. Ann sa chúuntas so, thugaibh fainear oib-reacha na páirtidh ann aghaidh a chusbair a tha mar sin air ullacha. 'S é sin cúl a chuir ris agus cuir 'na aghai, ni tha ciallucha, 1. Gun raibh é aon nair air dhoigh eigin aca, na air a chuid is lugha, gun raibh é 'n an tairgse, mar tha é fior mu na Pharaisich. 2. Gu bheil iad a'cuir cúl, eadhoin le táir, ris na bha aca dh'eth, no ris na bha 'n an tairgse. Tha na Pharaisich ga áicheádh, 's a' labhairt gu tárail mu CHRIOSD, Mat. xii. 24. " Ni bheil am fear so a'tilgeadh amach dheamhan, " ach tre Bheelsebub prionnsa nan diabhol." Tha iad a'tuiteam air falbh, chum CRIOSD a chuir gu náire fhollaiseach, Eabh. vi. 6. 3. Tha na daoine g' an cuir fein 'na aghai le spiorad na geur-leanmhuinn, mar rinn na Pharaisich a ghná. Tha iad a' labhairt caínnt thárail 'na aghaidh; uime sin theirear " blaisbheum ann aghai 'n Spioraid " Naoimh ris," Mat. xii. 24, 31. Cheusadh iad IOSA CRIOSD a rithist nam biodh é air chomas doibh, Eabh. vi. 6. 'S eas-cairdean iad, Eabh. x. 27.

4. Thugaibh fainear buaidhean an oibriche so, 1. Tha é *follaiseach*, 's é sin, gun bhi 'g iarruidh a chleith. Tha na Pharaisich a'labhairt gu fol-

laif-

laiſeach ann aghai CHRIOSD, Mat. xii. 24. Bu mhiann leo CRIOSD a chuir gu náire fhollaiſeach, Eabh. vi. 6. Tha iad a' tréigſinn nan órduighean a tha air a thaobh, Eabh. x. 25. 's a' cuir a chunnairt ann neo-ſhuim; oir ann dúil ri fearg an Uile-chumhachdaich, tha iad a ghná a'deanamh dimeas air an fhuil ſin, Eabh. x. 27, 29. 2. Tha 'n aitim a'g oibreacha le 'n *ſaor thoil fein*. Cha'n ann o chion toirt fainear a tha iad ris, na idir gu bheil iad air an co'-éigneacha d'a ionnſuidh, ach ſann a tha iad 'ga chuir ann gniomh le'n ſaor thoil fein; cha do bhroſnuich ni air bith na Pharaiſich gu labhairt ann aghai CHRIOSD agus a gheurleanmhuinn. Tha iad " ga cheuſa dhoibh fein," tha iad a'g ath-chuir ann gniomh am murta fein thoileil, gun neach air bith 'g an co'-éigneacha da ionnſuidh, Eabh. vi 6. Tha iad a'peacacha le'n ſaor thoil, Eabh. x. 26. 3. Tha é air a chuir ann gniomh le'n *lan-toil*. Tha iad cho ſuidhicht' air a dheanamh, 's nach gabh iad os laimh le tairgſe ſam bith gun a chuir ann gniomh, mar tha é ſoilleir o na h earrannan roi'-ainmichte do'n ſgriobtuir. 4. Tha é air a chuir ann gniomh gu *gamhlaſach mi-runach*, air chor 's nach 'eil ach a chuid is lugha dheth a' ſruthadh o bhuaire chum toilinntin, buannachd, no onoir. Ni mó is ann o eagal, o neart, no idir o chrioch mhaith air bith a tha é a' ſruthadh; ach o ghamhlas-cridhe ann aghai DHIA nam feart 's a Mhic ghrádhaich IOSA CRIOSD, agus ann aghaidh árduch a ghlóir agus a rioghachd: air chor 's gu'r ann do cheart ghné peaca Shatain a tha é, aig a'bheil fuath mírunach neo-chriochnach do DHIA, agus do dh'íocſhlaint a pheacai, do bhri' gu bheil glóir DHE air árducha d'a thaobh. Tha ſo 'na ni ro áraid

ann

aṅn ſa pheaca ſo. Tha na Pharaiſich ciontach do * mhiosſguinn-cridhe ann aghai CHRIOSD, chionn gun do labhair iad air an doigh ſin 'na aghai, 's ni h ann ann aghai 'n cloinne fein a bha tilgeadh a mach dheamhan; agus 's é ſo neart arguin CHRIOSD; " Ma tha miſe trid Bheelſebub a' " tilgeadh amach dheamhan, trid co bheil bhur " clannſa 'g an tilge 'mach?" Mat. xii. 27. Tha iad a' dol g' an dú-lan chum CRIOSD a cheuſadh as úr, 's gu thoirt chum náire fhollaiſeach, Eabh. vi. 6. Tha iad 'n an eas-cairdibh coltach ris an diabhol, Eabh. x. 27. 5. Tha é air a chuir ann gniomh gu *tarcuiſeach*. 'S eigin do'n ghamhlas é fein a nochda. B' eigin do na Pharaiſich fhoill-ſeacha gun raibh comunn aig CRIOSD ri deamh-ain, Mat. xii. 24. B' eigin a chuir gu náire fholl-aiſeach, 's a cheuſadh a rithiſt, Eabh. vi. 6. B' eigin doibh an fhuil ſin a ſhaltairt fui'n coſaibh, agus tailceis a dhcanamh air an Spiorad, Eabh. x. 29. Air chor 's gu'm b' fhearr leis a mhuinn-tir ſin dol a mugha míle uair, na dol ann eiſeam-ail CHRIOSD air ſon ſlainte.

'S é 'n ni mu dheireadh ann ſa chunntas mu thimchioll a pheacai ſo, an ni is bitheant' a bhios 'na cho'-chuideachd; tha é tármach eagal an-earbſach ea-dóchaſach. Tha eagal aca roimh-ſan is fuathach leo, le eagal tráilleil ea-dóchaſach, mar tha aig deamhain, Eabh. x. 27. " Dúil eagal-" ach ri breitheanas agus fearg theirnteach, a " ſgrioſas an t eas-caraid." Tha dearbh-fhios aca gu 'n cuir DIA a chumhachd ann gniomh 'n an aghai; 's tha iad air bhall-chrith 'n ám cuimh-neach air, 's nam bu chomas doibh lamh 'n uachd-ar fhaotainn air, agus a ſgrios gu tur, 's é tha iad a' miannucha; 's o nach urrain iad ruigheachd

* mhi-run

air ſin a dheanamh, tha iad a'toirt fuath dhá le mór mhiofguinn-cridhe, 's a' deanamh geur-leanmhuirn le taileeis air TRIATH nam feart, 's air gach ni a bhuineas dá.

'S é 'n *treas* ni a chuir ſinn rothainn, an co'-dhunadh a b' iomchuidh a tharruing o na chaidh labhairt, leis an labhair ſinn air ball ris a chunnuil. 1. Mar a nochd mi roimhe, o'n a tha 'm peacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh cho ſuaitheanta, 's gu 'm faodar aithneacha gu foilleir far a'bheil é, cha chóir do neach air bith a chuir as an leith fein, mar 'eil iad lán-mhurrach air a chúis a dhearbha gu foilleir; oir 's dochoir mhór do DHIA, thu bhi cuir am fiachaibh do t anam nach d'thoir eaſan am feaſd maitheanas duit; 's é ſin an aon doigh gu thoirt ort tuiteam ann ca-dóchas, agus do threórach a dh' ionnſuidh a pheacaidh ann ſnach faighear maitheanas; uime ſin mar 'eil thu lán chomaſach air a'rádh, gur fuathach leat an doigh a dhealbh DIA chum peacaich a ſhábhala, 's gu bheil thu rúnacha cuir ann aghai foirbheachadh a rioghachd, araon ionnad fein agus ann daoin' eile, o mí-run agus taileeis ann aghai DHE, cha chóir dhuit a chuir ann teagamh gu bheil thu ciontach do'n pheaca ſo. 2. Ciod air bith peaca d'an raibh thu ciontach ſan ám a chaidh ſeachad, ma tha thu gabhail aithreachais, 's ma b' fhearr leat gu'm biodh é gun deanamh fhathaſt, 's ea-comaſach dhuit bhi ciontach do'n pheaca ſo; oir ann ſa pheaca ſo tha mírun-cridhe agus gamhlas do DHIA a' ſior bhuadhacha. 3. Ma tha thu toileach bhi 'na bhuil maith air ſon maitheanas, 's gu 'm biodh tu gu ro mhór 'n a chomain air a ſhon, ann ſin cha 'n 'eil é comaſach dhuit bhi ciontach do'n pheacadh ann aghai 'n Spioraid Naoimh;

Naoimh; oir, mar a nochd ſinn roimhe, tha mhuinntir ſin a tha ciontach dh'eth air cruadhachadh ann aghai DHE cho mór le fuath mí-runach dha, 's nach biodh iad fa fhiachaibh ſam bith dha air ſon an ſlánuch agus an ſaoradh o thruaighe ſhiorruith. 4. Ge b'é ni a rinn thu, ma tha tograd h agad ann diaigh CHRIOSD, 's a'g amharc 'na dhéigh le cridhe goirt, 's nach dúraig thu dealacha r'a chuideachda bheannuicht' a chaoidh, na ma's eigin duit bhi air do ſgaradh uaithe, ma's miann leat gu maith é, 's ma tha thu 'n rún maith dha fein, 's do gach ni a bhuíneas da, cha 'n ion duit a bhi fui' amharus gu bheil thu ciontach do'n pheaca ſin ann ſnach faighear maitheanas; oir cha 'n urrain duit na h urrad fhuath a thoirt dha, 's a tha air iarrui chum am peaca ſin a dheanamh ſuas. 5. M'as miann leat bhi os cionn cumhachd a pheacai ſin, 's a bhi tearuint' uaithe gu bráth, imich ma'ta agus cuir do chridhe ann ſuidheach iomchui chum bhi toilichte le ſlainte trid IOSA CRIOSD, 's a chum gabhail ri DIA ann-ſan, 's a bhi lán-toilichte leis mar an éiric agus an ſuaimhneas uile-dhiongmhalta, mar bha ſinn a'g aſlúcha roimhe, agus ſtrióchda dha-ſan chum bhi air do ſhábhala trid-ſan. Dean ſo da ríreadh le d' uile dhíchioll, agus bithidh tu gu ſiorruith air do chuir os cionn cumhachd a pheacai ſin a tha ro ghráineil duaichni, leis a'bheil an droch ſpiorad a'cuir geilt-chrith agus oillt air ioma neach a tha gu díchiollach a'g iarrui DHE.



## C A I B. VII.

*Cunnuile, air an tarruing o dhiobhail cumhachd gu creidſinn, agus cion tairbhe, air am freagradh.*

*Cunn.* GE nach 'eil mi air mo dhruideadh a-mach o ſhochair an nuadh cho'-cheang-ail, gidheadh cha 'n 'eil é'n comas domh creidſinn ann CRIOSD; oir 's i creidimh tiodhlaca DHE, agus tha i os cionn cumhachd fuil agus feoil.

*Freag.* Tha é fior gun amharus gu bheil creid-imh ſlainteil, leis à'bheil duin' amháin comaſach air gabhail gu treibh-dhireach dúrachdach ri DIA ann CRIOSD, os cionn ar cumhachd-ne, agus gur tiodhlac o DHIA i, mar a thuirt ſinn roimhe: gidheadh thoir fainear, 1. Gun d'fhág an TIGH-EARNA DIA é 'na dhleaſnas fiachaicht air gach neach a chluinneas an ſoiſgeul ſo, iad a ghabhail gu dúrachdach tre chreidimh ri tairgſe na ſlainte trid CHRIOSD, mar tha é ſoilleir ſan ſgriobtuir. Agus 's eigin duit fios a bhi agad, gar a'bheil é 'n ar cumhachd-ne an dleaſnas ſin a cho'-liona dhinn fein; gidheadh faodaidh DIA gu ceart-bhreitheach ar díte do bhri' nach 'eil ſinn 'ga cho'-lionadh, agus tha ſinn gun leith-ſgeul againn: do bhri' gun d' rinn é air tús an duine lán-chomaſach air gach ni a dh' áithneadh é dhá a cho'-lionadh. 2. Leis mar dh' áithn' an TIGHEARN' an ni ſo, a tha os cionn ar cumhachd-ne, tha é 'g ar dean-amh mothachail air cho neo-chomaſach 's a tha ſinn air a dheanamh, agus bu ghean-maith leis gun earbamaid ris fein a chúis oibreach ionnain. Ghcall

Gheall é gun d' thugadh é 'n cridhe nuadh ſeachad, 's cha do dhruid é neach air bith amach o ſhochair a ghealłaidh ſin. 3. 'S gná le DIA tríd nan iartas agus na'n cuireachan ſin, agus tríd breithneach agus ath-chuinge dhaoine mu thimchioll na cúiſe, cumhachd agus neart chum an dleaſnas a cho'-lionadh iomchar a ſtigh do'n anam. Air an aobhar ſin, mar fhreagra do'n chunnuil, tha mi 'g aſluch ort ann ainm an TIGHEARNA DIA, gu'n gabh thu mór ſhuim agus cúram d'a áitheantaibh agus d'a ghealłaine, 's gun beachdſmuaintich thu air na nithe ſin, 's air gnothach beannuicht' an nuadh cho'-cheangail, 's gun deana tu úrnuigh dhúrachdach ri DIA air an ſon mar is aithne dhuit; " oir ni caſan na nithe ſin ma " dh' iarrar air é," Eſec. xxxvi. 37. agus do chridhe fuar reóta a chuir ri innleachd DHE tha air ainmeach ann ſan ſgriobtuir, agus ri IOSA CRIOSD, a tha air a thoirt mar * chúmnradh do'n phobull, agus geur-bheachdaich air an t Slanui'fhear bheannuichte chum beatha ſhaotainn, agus ath-bheothacha. Imich romhad ma'ta, agus oirpich bhi lán toilichte le ſlighe ſin na ſlainte, air a mhodh air a'bheil DIA ga thairgſe, agus gabh ri CRIOSD, agus ſocraich thu fein air Ceannard do ſhlainte chum ſin a dheanamh, mar gu 'm biodh an t iomlan a' d' chomas fein; gidheadh a' dearcadh air CRIOSD air ſon an iomlain, air dhuit lánfhios a bhi agad gur ann uaithſ' is eigin da teachd: agus ma ni thu mar ſo, cha bhi an ti ſin " a tha " có-ñhlacha na h aitim ſin a chuimhnicheas eaſan " 'na ſhlighibh," Iſa. lxiv. 5. fáillneach air a thaobh fein; 's cha bhi aobhar agad a rádh, gun feach thu air t aghai ſa chúis cho fada 's a bh'ann 'd' chomas gus nach raibh tuille neart agad, 's gun

* chumhnant

d'fhág

d' fhág thu a chúis ann luib DHE. Cha 'n ann idir air a thaobhs' a bhios an fháillne, ma tha toil agadsa do'n chúis. Seadh fós, ma tha do chridhe a'toirt mór speis do gach ni air an cual thu riamh iomra man chúis, 's ma tha thu miannucha coir a bhi agad air, faodai mi a'rádh, gu bheil é agad cheana air á cho'-lionadh ionnad; air chor 's gu bheil an cruaidh-chas sin thairis gun fhios duit.

*Cunn.* Tha ioma neach a ghabh ri CRIOSD, mar tha é air a' rádh, a tha deanamh gnáth-ghearan nach 'eil toradh iomchuidh aca, ni is coireach ri m' chridhe gun tuill' earbs' a dhean-amh a dleasnas sin a chreidimh.

*Freag.* Ma tha mothach agad gu bheil creidsinn ann CRIOSD 'na dhleasnas fiachaicht', mar tha é air a'rádh, cha 'n fhaod thu a shiachadh air son leith-sgeul sam bith. Air son gearan cuid do'n mhuinntir a dhlúthaich ann an cáil ris, (gun a shaoilsinn gu bheil gach aon neach comasach air breith neo-chlaon a thoirt mun toradh agus mun staid) tha mi 'g rádh,

1. Gu bheil ioma neach le'n cúd mu ghrádh DHE, agus trid am mi-chreidimh, ann déis doibh gabhail ri DIA, a tha cuir bacadh air ioma co'-pairteacha ro phrísteil, a gheibheadh iad mar mhithe' na nithe sin, Mat. xiii. 58. " 'S cha d'rinn " sé móran do dh' oibribh cumhachdach san áite " sin air son am mi-chreidimh."

2. Cha 'n fhaod é bhith, gun d'fhuair aon neach a bha chridhe ann ro-dhéigh air CRIOSD 'na fhásach é, Jer. ii. 31. Gu cinnteach tha iad a'faireachduin ni eigin 'n an cridhe a tha 'g an aoma dh' ionnsui DHE ann san dá ni mhór so, 's é sin, Cionnas a gheibhear ann-san iad air chionn an lá sin, Philip. iii. 8, 9. " Seadh, gun amharus, " 's tha

" 's tha mi meas nan uile nithe 'n an calldach air " ſon ro-oirdheirceis eólais IOSA CRIOSD mo " THIGHEARNA: air ſon an d'a' chuiling mi call " nan uile nithe, 's tha mi meas gur aolach iad " chum 's gu 'n coſnam CRIOSD, 's gu 'm faigh-" ear ann mi, gun m' fhíreantachd fein agam, " a tha o'n lagh, ach an fhíreantachd a tha o " DHIA tre chreidimh:" agus fós cionnas a bhios iad freagarrach d'a chliu ann tír nam beo, Salm cxix. 17. " Buin gu fiúghantach ri d' ſheir-" bheiſeach, chum 's gu 'm bithinn beo 's gu 'n " coimheadainn t fhocal." Salm lvi. 13. " Nach " ſaor thu mo chos o thuiſleadh, chum 's gu 'n " gluaiſinn am fianais DE ann ſolus dhaoine?" Tha iad a' mothach an dá ni ſin gu h árd ann ſan anam, agus is mór ſin. Oſbarr, ann diaigh dhoibh a chúis a rannſucha, mu bheir iad breith neo-chlaon, tuigidh iad ionad folamh ionnta fein, nach 'eil nithe ſaoghalta comaſach air a lionadh ſuas: 's diomhanas leo gach aon ni, 's é DIA amháin a tha comaſach air an ionad fholamh a tha 'n an cridhe a lionadh; 's an uair ni eaſan cáil-eigin do dhrúthadh air, cha bhi feum tuille air co'-fhurt-achd fhaghail o nithe ſaoghalta. Tha ſo a'g rádh, gun do thog DIA uile ſmuaintibh an duine, 's gun do ſhuidhich é 'n rún ſlainteil ſin ann ſa chridhe agus ann ſan tuigſe. " Cia 's DIA ann ach an " TIGHEARNA? Thugaibh aodhra dhá, gach " uile dhee," Salm xcvii. 7. Seadh, os-barr, cha 'n áicheun a mhuinntir a ghabh le 'n uile chridhe ri DIA ann CRIOSD, nach raibh bacadh agus beothacha tiomail tráthail ann dráſt agus a rithiſt ann, 'n uair bha 'n anam ann cunnart fáill-neacha, Salm xxi. 3. " Oir tha thu ga m' chumail

 " ſuas

"ſuas le beannucha do mhaitheas," Salm xciv
18, 19. " N uair thuirt mi, gun raibh mo cho
" a'ſleamhnutha; chum do thrócair O THIGH
" EARNA ſuas mi. Ann lionmhoireachd m
" ſmuaintibh, tha do cho'-fhurtachds' a'toir
" ſólais do m' anam." Uime ſin na h abradh
aon neach, nach 'eil toradh ſam bith ann co'-
chuideachd nan nithe ſin; 's na cuireadh neach air
bith dáil 'n an dleaſnas air ſon claon ghearan neo-
ſhéigheil dhaoin' eile.



## C A I B. VIII.

### *Mu thimchioll cumhnant a dheanamh ri DIA.*

*Cunn.* GE d' a tha mi meas gur é mo dhleaſnas gabhail ri innleachd DHE ann ſa cho'-cheangal, tha mi ain-eolach cionnas is cóir dhomh an dleaſnas ſin a chuir ann gniomh: oir tha DIA air uairibh a'tairgſe bhi 'n a DHIA dhuinn gun luaidh air CRIOSD, 's air uairibh eile tha é 'g rádh, gu 'n ceangail é ris féin ſinn; 's tha ſinn ann ionadaibh eile do'n ſgriobtuir, air ar gairm chum teachd a dh'ionnſui CHRIOSD, 's gur eaſan am Fear-nuadh pósda. A rithiſt, tha DIA air uairibh a'labhairt uime fein mar Athair do dhaoine, 's air uairibh mar Fhear-póſda; air uairibh theirear am Fear-póſda ri CRIOSD, 's air uairibh eile Bráthair; 's air leam nach 'eil gach dáimh dhiu ſin ro fhreagarrach d' a chéile, agus tha na nithe ſin ga m' chumail ann dorchadas cionnas a ni mi greim air DIA, 'n uair bu mhiann le m' chridhe gabhail ris.

*Freag.* Faodar a'rádh le barantas, gu bheil daoine teachd a dh'ionnſui DHE, 's a' gabhail ris, agus

agus tha iad cuideachd a'tighinn a dh'ionnſui CHRIOSD, 's a'gabhail ris. Faodar a'rádh gun d' thig iad fui' dhaimh-póſaidh ri DIA, agus ri CRIOSD mar an ceudna, neach a tha 'na Fhear-póſda, 'na Athair, 'na Bhráthair &c. dhoibh; 's cha 'n 'eil na h urrad dhiomhaireachd ann ſo 's a tha móran daoin' a' breithneacha.

Chum 's gur feaird a thuigear a chúis, thoir fainear na nithe ſo a leanas. 1. Ge d' a rinn DIA an duine foirſe ann toiſeach, 's ge d' a thug é dhá cáil-eigin do chomas air cúmhnant a dheanamh ris air ball, Eccleſ. vii. 29. "Rinn DIA 'n duin' "ionraic." Gin. ii, 16, 17. "Agus dh' áithn' an "TIGHEARNA DIA do 'n duin', a'g rádh, Do "gach craoibh ann ſa ghárradh faodai tu ithe gu "ſaor, &c." gidheadh chuir an duine trid an leagaidh, é fein fada o DHIA, agus ea-comaſach air cúmhnanta tuill' a dheanamh ris air ball.

2. Dh'fhoillſich DIA, ann diaigh tuiteam Adhamh, an nuadh cho'-cheangal, leis 'n do nochd é gun raibh é toileach cúmhnant a dheanamh ris an duine a rithiſt ann agus trid Eadar-mheadhonair, 's mar ſin dh' órduich é do dhaoine teachd d'a ionnſui trid IOSA CRIOSD an t Eadar-mheadhonair, Eabh. vii. 25. "Tha é uile chomaſach air a "mhuinntir a thig a dh' ionnſui DHE trid-ſin, a "ſhábhala gus a chuid is faide," agus dúil a bhi aca ri taitneachd amháin ann-ſan, Eph. i. 6. "Chum cliu glóir' a ghráis, tre 'n d'rinn é ſinne "taitneach 'na Mhac grádhach," a'g órducha do dhaoin' éiſdeachd ri CRIOSD, do bhri gu 'm b' eaſan amháin an t aon neach ann ſan raibh lán-toil DHE, Mat. xvii. 5. "'S é ſo mo Mhac grádhach "ann ſa bheil mo lán-toil, éiſdibh ris."

3. Tha chúis so cho soilleir aithnichte san sgriobtuir, agus tha é air a chiallucha gu bheil é mar sin do gach neach a tha fui'-shileadh an t soisgeil, air chor 's gu bheil DIA gu bitheant a' labhairt mu chúmhnant a dheanamh ris fein, gun luaidh air an Eadar-mheadhonair, do bhri gu bheil é air a bharalacha, gu bheil dearbh-fhios aig gach neach a tha ann san eaglais nach 'eil doigh sam bith air teachd a dh' ionnsui DHE, ach trid IOSA CRIOSD an t Eadar-mheadhonair.

4. Thoir fainear nach é amháin gu bheil IOSA CRIOSD, neach a tha 'na DHIA agus 'na dhuine, 'na ionad iomchuì comhalach eadar DIA agus daoine, chum a chéil' a choinneacha, 's 'n a fhear-labhairt freagarrach chum síth a dheanamh eadar an dá pháirtidh nach 'eil san ám so aon-sgeulach, 2 Cor. v. 19. " Bha DIA ann CRIOSD " a'réiteach an t saoghail ris fein;" ach faodai sinn a rádh mar an ceudna, gur easan am Fear-nuadh pósda neo-mheadhonach; air achd 's gu 'm faodar " banais Mhic an Righ" á'rádh r'ar gabhail-ne ri DIA, agus faodar " bean-phósd' an " Uain" a rádh ris na daoine taghta: 's é IOSA CRIOSD, mar gu 'm b'ann, an lámh a tha DIA a' síneadh amach do dhaoine, 's air a' bheil iadsan a' deanamh greim 'n uair tha iad a' gabhail ri DIA trid CHRIOSD, mar an DIA fein, air a'bheil an anam a' stad 's a' sochcrach air a cheann fa dheire trid IOSA CRIOSD, 2 Pead. i. 21. " Muinn-" tir trid-sin a tha creidsinn ann DIA a thog " easan o na mairbh, 's a thug glóir dha, chum " 's gu 'm biodh bhur creidimh agus bhur muin-" ighin ann an DIA."

5. Thoir

5. Thoir fainear gu bheil na dáimh eug-samhuil sin a tha air an ainmeacha san sgriobtuir, air an cuir sios chum a chialluch an aonachd 's an co'-chomunn seasmhach dainnean nach fhaodar a chuir fa sgaoil a tha eadar DIA agus a phobull: ge b'é dlú-dhaimh agus co'-chaidreamh a tha eadar ceann agus buill, freumh agus geugan, righ agus iochdrain, buachaill' agus treud, athair agus clann, bráthair agus bráthair, fear póſd' agus a bhean, &c. tha gach ni dhiu sin ann so: Eoin xvii. 21, 22, 23, 26. "Agus bithidh iadsan uile 'n "an aon, mar tha thusa, Athair, ionnams', agus "mis' ionnadsa, ionnas gu 'm bi iadsan mar an "ceudna 'n an aon annainne: chum 's gu'n creid "an saoghal gun do chuir thusa uait mi. Agus "thug mise dhoibh-sin a ghlóir a thug thusa dhomh-"sa: chum 's gu 'm bi iad 'n an aon, eadhoin "mar tha sinne 'n ar n aon: mise annta-sa, agus "thus' ionnamsa, chum 's gun deanar coi'-lion't "iad ann aon, 's a chum 's gu 'm bi fios aig an "t saoghal gun do chuir thusa uait mi, 's gun do "ghrádhaich thu iadsan, eadhoin mar a ghrádh-"aich thu mise. Agus dh' fhoillsich mise t ainm "dhoibh, agus foillsichi mi é: chum 's gu 'm bi "an grádh leis an do ghrádhaich thu mise, annta-"san, agus mise annta." Air chor 's ge b'é ni tha air a labhairt san sgriobtuir, faodai daoin' a thuigsinn, gu bheil DIA 'g an gairm chum bhi réidh ris fein trid CHRIOSD, 's tha é 'g a thairgse fein chum bhi 'n a DHIA 's 'na Fhear-pósda dhoibh amháin ann-san: agus tha daoine gu gabhail ri DIA gu bhi 'n a DHIA ac' ann CRIOSD, 's a bhi lán toilichte leis an fhuasgladh a tha air a sholar trid-san do pheacaich bhochd chaillte, chum an teasairgin o thruaigh shiorruith; 's iad fein

fein a thoirt ſuas do DHIA ann CRIOSD, ann ſan gabhar amháin gu taitneach riu. 'S a mhuinntir ſin a tha gabhail ri CRIOSD, tha iad a'gabhail ri DIA ann-ſan, a tha ann an CRIOSD, a' réiteach an t ſaoghail ris fein, 2 Cor. v. 19. Eoin xiv. 8, 10, 11. 'S cha 'n 'eil ſin ri tuille rannſuich a dheanamh mu thimchioll nan dáimh eug-ſamhuil tha air an ainmeacha ſan ſgriobtuir, eadar DIA, no CRIOSD, agus daoine, ni's faide na nochdas iad aonachd agus co'-chomunn, no dlú-dhaimh ri DIA trid IOSA CRIOSD, agus ar buannachd d'an taobh.

Air do na nithe ſin a bhi lán-ſhoillcir, cha labhair ſinn ach beag mun timchioll ; ach do bhri' gur é creidſinn ann CRIOSD an dleaſnas áraid a tha air iarruidh air gach neach a chluinneas an ſoiſgeul ſo, tha ſinn a'g aſlucha 's a guidhe air gach uile neach, ann ainm an TIGHEARNA DIA, a chluinneas na nithe ſo, gun ſmuaintich iad gun dáil air an ſtaid chaillte ionnta ſein, 's air an fhuaſgladh a fhuair DIA trid IOSA CRIOSD, d'an d'thug é tairgſe ſhaor do gach uile neach a bhios lán-toilichte leis, 's a bhios toileach bhi air an ſábhaladh air an doigh ſin ; 's gun d' thugadh iad fainear nach 'eil ſlighe ſam bith eil' ann chum dol as o'n fheirg a tha chum teachd, air ſon am biodh daoine toileach ruidh a ſtigh ann am meadhon loch do luaidh leaghta, air chionn latha bhreitheanais, chum bhi air am folach o ghnúis an Uain, air a'bheil iad ſan ám ſo a'deanamh dímeas agus táir : tha ſinn a'g rádh, gu bheil ſinn a' guidhe 's a' gríoſ-adh air gach uile neach, iad a ſmaointeacha le mór dhúrachd air a chunnart ann ſa bheil iad, 's an cridhe oibreacha ſuas chum na cúiſe ſo, 's iad fein earbſa ri DIA, agus gabhail ris

trid

trid IOSA CRIOSD, ann an tairgſe an t ſoiſgeil, 's a bhi lán-toilichte leis, mar an t aon ni maith a tha amháin ion-mhiaonuicht' agus a ſháſuicheas gach neach aig am bi é, chum 's gun dean iad an ſtaid fein tearuinte. Imichibh gu luath agus deanuibh geur-rannſucha dúrachdach air ſon tairgſe ſíth agus ſlainte trid CHRIOSD tha air a chuir ſios ann ſan ſgriobtuir, agus cuiribh bhur cridhe agus bhur n anam ann am ſonn agus ann ſuidheach iomchui chum gabhail ri CRIOSD mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul, agus ri DIA ann CRIOSD; agus deanuibh é air chor, 's gu'm faod ſibh a rádh, gun raibh ſibh cho dúrachdach threibh-dhireach ann ſa chúis ſo, 's a bha ſibh riamh ann gnothach ſam bith eile, 's a reir aon ni is ſioſrach ſibh, gur é CRIOSD an Slanui'-fhear bhur raoghain thair gach ni agus neach eile, r'a bheag ſam bith, nach aithne dhuibh 's nach d'thoir ſibh caidreamh do dh' aon ni bhios ann aghai ſin; 's gun do leig bhur cridhe a chúis gu breith DHE chum a' rannſuch agus fheuchainn a'bheil a bheag air bith ann nach 'eil a reir r'a thoil, 's ma tha gun leaſaichcadh eaſan a' mearachd, 's gun treoruicheadh é ſibh air an t ſlighe cheart.

Anoiſe 's é dlú-leantuinn ſo a chridhe ri CRIOSD, ga thilge fein air a chúram, chum bhi air a ſhábhala leis, creidſinn, no creidimh, a tha gun amharus a'tearnadh duine o'n fheirg a tha chum teachd, chionn gun do ghabh é 'nois' air mhodh ſlainteil ri IOSA CRIOSD, 's gu bheil é creidſinn 'na ainm, 's air an aobhar ſin cha bhi é air a dhíte, mar tha 'n ſgriobtuir a'g rádh.

*Cunn.* 'N uair tha mi cluinntin ciod é bhi creidſinn ann IOSA CRIOSD, ſaoilidh mi air uairibh

gu

gu bheil creidimh agam ; oir faodai mi a' rádh, a reir aon ni air am fiosrach mi, gu bheil mi lán-toilichte leis an innleachd sin a shábhala pheacach trid IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear ; gu bheil mo chridhe ann tóir air, 's ga shochcracha fein air mar ionmhas ion-mhiannuicht' a lán-sháſuicheas ; 's tha mi lán toileach gabhail ri DIA mar mo DHIA ann-ſan. Ach 's minic a tha mi cuir ann teagamh 'n do ghabh mi riamh ris air a mhodh ſo ; ionnas gu bheil mi air mo chumail ann iom-chomhairl' agus fui' amharus a'bheil mi a'creid-ſinn, no idir a'bheil mi air mhodh ſlainteil ann cúmhnanta ri DIA.

*Freag.* 'S bitheanta le ioma neach a ghabh air mhodh ſlainteil ri IOSA CRIOSD, a cheart ni ſin fein a chuir ann teagamh a rithiſt : air an aobhar ſin nochdai mi aon ni áraidh a dh'fhaodas a bhi 'na chuideacha ro fheumail chum an t anam a dheanamh lán chinnteach araon a thaobh a chreid-imh agus a chóir air DIA ; agus 's é ſin, daoin' a'ghabhail cha 'n é amhain gu dúrachdach ri DIA ann CRIOSD, ach mar an ceudna, " gu 'n gabh " iad ri IOSA CRIOSD gu ſoilleir, follaiſeach, " riaghailteach le cainnt beoil, 's gu'n gabh iad " ri tairgſe DHE trid-ſan, 's mar ſin gun dean iad " co'-cheangal ri DIA." Agus faodai ſo, trid beannucha DHE, bhi ro-fheumail dhoibh chum an daighneacha 's an cuir as an teagamh mu thimchioll an cóir ſhlainteil air CRIOSD.

Man labhair mi mu thimchioll a chúmhnanta ſhoilleir ſo dheanamh ri DIA, cuiridh mi fios roi'-laimh na nithe ſo a leanas. 1. Cha 'n 'eil a mhiann orm ſan áite ſo gu 'm bi eadar-dhealucha mór eadar an cúmhnanta ſo, agus an cúmhnanta tha eadar

eadar DIA agus an eaglais fhaicſinneach, mar tha é 'ga nochda 'na thoil fhoilliſichte; ni mó tha mhiann orm gu'm bi ach beag eadar-dhealuch eadar an cúmhnanta ſo, agus cumhnant a chridhe ri DIA ann CRIOSD man do labhra roimh ſo; oir 's é 'n cumhnanta ceudna tha ann, gun mhúghadh air bith; ach amháin gu bheil an ni bu chleachda leis a chridhe a chuir ann gniomh roimh r'a labhairt amach ſan ám ſo gu ſoillcir follaiſeach le cainnt beoil.

2. Tha mi 'g aideacha nach 'eil cúmhnant a dheanamh ri DIA air mhodh ſoilleir air an doigh ſo, ana-barrach feumail chum ſlainte; oir ma ghabhas neach air bith ri DIA ann CRIOSD, gu treibhdhireach dúrachdach mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul, bithidh anam 's a ſtaid lán tearuinte leis a ſin, a reir an ſgriobtuir, gar an labhair é mach na nithe ſin le bheul: ach air a ſhon ſin, tha cúmhnanta follaiſeach air a mhodh ſo ro-fheumail, chum 's gur feaird a thuigeas duin' a ſtaid fein, 's gu'n coimhead é le barrachd co'-fhurtachd a chóir air IOSA CRIOSD.

3. Tha'n cúmhnanta follaiſeach ſo dheanamh ri DIA le cainnt beoil, neo'-éifeachdach, mar bi 'n cridhe air mhodh treibh-dhireach dúrachdach a gabhail ri DIA ann CRIOSD 'na cho'-chuideachd; oir as eug'ais ſin cha 'n 'eil ann ach bhi mi-naomhach ainm naomh ion-mholt' an TIGHEARNA DIA, 's a' deanamh fanoid fhollaiſeach air, 's mar ſin a' dlúthacha ris leis a bheul, 'n uair tha 'n cridhe fada air aſdar uaithe.

4. Tha mi 'g aideacha nach dean araon cúmhnanta dúrachdach agus cainnt beoil ri DIA, duine cho chinnteach mu ſtaid ghráſmhor, 's nach bi é ann teagamh mun chúis, as eug'ais co'-fhianais

an Spioraid, leis an tuig sinn na nithe tha air an toirt duinn gu saor ◆ DHIA; gidheadh tha 'n doigh fhollaiseach so air cúmhnant a dheanámh ri DIA ann co'-chuideachda gabhail ris ann CRIOSD leis a chridhe, 'na mhór chuideacha chum a chuir ann cuimhne duine, gu bheil co'-cheangal teann dainnean eadar DIA agus é fein, agus bithidh é 'na impidh air ioma cunnuil neo-ſtéigheil a bhios a'g éiridh suas ann an cridhe agus ann inntin neo-bhunailteach fhógradh air falbh, a tha gnáthaichte r'a áicheadh gu beag-nárach san ám so, an ni a choi'-lion 's a chuir iad ann gniomh tamull beag roimhe so. Tha 'n cúmhnanta follaiseach so mar fhianais air na rinneadh eadar DIA agus an t anam, 's mar sin tha é feumail chum creidimh a neartucha.

Ann an labhairt ni's faide mu thimchioll a chúmhnanta so, nochdai sinn, I. Gur gnáthacha ro bharantaicht' é. II. Nochdai sinn gu h aith-ghearr' an t ullacha tha air iarrui roi'-laimh air a mhuinntir a ni cúmhnant air a mhodh so ri DIA. III. An doigh air an d' theid daoine mu thimchioll an dleasnais sin. IV. Creud bu chóir leantuinn ann diaigh a chúmhnanta ſhoilleir so.

I. 'S é cheud ni chuir sinn rothainn a nochda, gur gnáthacha barantaicht', agus dleasnas fiachaichte cúmhnant' a dheanamh ri DIA gu soilleir riaghailteach le cainnt beoil; mar a chi sinn o na nithe so a leanas:

1. Ann iomad earran do'n ſgriobtuir, ma dh' amhairceas sinn air na tha iad a' cialluchadh, a reir an rúin, agus tomhas a chreidimh, dh' áithn' DIA é, agus dh' fhág sé é mar dhleasnas fiachaicht' air daoine, Isa. xliv. 5. "Their aon neach, 's leis" "an TIGHEARNA mi," Caib. xlv. 24. "Gu

"deimh-

' deimhin their aon neach, 'S ann an DIA tha
' fíreantachd agus neart agam,'' Jer. iii. 4.
' Nach glaodh thu riumſa o'n ám ſo, M' athair,
' 'stu b'fhear treóruiche dhomh ann aois m'óige?''
ech. xiii. 9. '' Their iad, 'Sé 'n TIGHEARNA
' mo DHIA,'' Hoſ. ii. 26. '' Their thu Iſhi rium;''
gus ann iomad ionad eile. Anoiſe ma'ta o'n
dh'earail DIA cho ſoilleir air daoine ann litir an
hocail cumhnanta ſoilleir a dheanamh ris, faodai
ad bhi cinnteach gur gnáthacha barantaicht' é,
ir a cheadacha le DIA, agus ro-thaitneach leis.
2. B'é gnáthacha taitneach nan daoine diadhui
an ſgriobtuir, cúmhnanta ſoilleir a dheanamh ri
DIA air an doigh ſo, agus fhuair iad mór cho'-
hurtachd agus ſíth coguis o'n dleaſnas ſo ann
iaigh dhoibh a dheanamh. 'S minic a thuirt
Daibhi gu ſoilleir foilaiſeach ri DIA, gu 'm b'
aſan a DHIA, 's a chuibhrionn, agus gu 'm b'é
ein a ſheirbheiſeach. Cuiridh Tómas a chóir as
n teagamh leis, Eoin xx. 28. '' Agus fhreagair
' Tómas agus thuirt é ris, mo THIGHEARN'
' agus mo DHIA.'' Seadh fós, tha mi 'g rádh,
u bheil mór-ſhuaimhneas aig na naoimh le bhi
uimhneach air na thachair eadar DIA agus iad
ein ſa chás ſin, Salm lxxiii. 25. '' Cia th' agam
' ann ſna neamha ſhuas ach thus' a DHIA nan
' dúl? is ni bheil neach air talamh fós ach thus'
a'bheil mo dhúil.'' Salm cxlii. 5. '' O THIGH-
EARNA, ghlaodh mi riut, agus thuirt mi,
gur tu mo thearmuinn, agus mo chuibhrionn ann
an tir nam beo.'' 'S bitheant' a chi ſinn é ann
abhar Laoidh Sholamh. An ráibh na daoine
n a bha ro-ionmhuinneach le DIA cho dúrachd-
ch ann an dleaſnas a bha tármuchadh urrad
uaimhneis agus thoil-inntin dhoibh ann iomad

cás,

cás, 's am bi ſinne, foi 'n Tiomna-Nuadh, d' a' bheil comas teachd am fogus do DHIA air a fhritheala gu ro-phailt, 's aig a' bheil co'-pairt do bhrígh a chroinn Ola; 'm bi ſinne, tha mi 'g rádh, gaoirid an ſan dánachd thaitneach ſo ri DIA? O'n a tha ſinn a'g oirpeach an neúl ſin do dh' fhianuiſibh a leantuinn ann an nithibh eile, mar tha creidimh, teas-ghrádh foighidin, &c. leanamaid iad mar an ceudna ann ſan ni ſo a tha co ro fheumail.

3. 'Sé an ni mu bheil ſinn a labhairt ſan ám ſo, a chúis is ro-fheumail' a th'ann ſan domhan uile. 'S é beatha ar n anama é, Deut. xxxii. 47. Och mo thruaighe, 'm bi daoine co oirpeach air bhi fioſrach, ſoilleir, dúrachdach 'n an gnothaichean cud-thromach eile, air ſon gu bheil iad mar ſin; agus nach bi iad ni's ro oirpiche chum bhi ſoilleir dúrachdach ann ſa chúis ſo, ris a'bheil an ſonas ſiorruith ann earbſa? 'S iongantach leom nach 'eil móran, cha 'n é amháin ga labhairt le 'm beul, ach ga mhionnach agus a' cuir an ainm ris le 'n laimh, 's nach deanadh iad gach ni bhiodh 'n an comas, chum DIA ann CRIOSD a dheanamh cinnteach dhoibh fein, agus iad fein do DHIA, ni tha'n ſgriobtuir a'barandachadh, Iſa. xliv. 5.

Faodai ſo mar an ceudna bhi ro fheumail, mar arguin a dh' earail na doigh ſo air cúmhnant a dheanamh ri DIA, gu bheil cóir ann CRIOSD, agus cúmhnanta treibh-dhireach neo-chealgach a dheanamh ri DIA, 'n a ni a tha gu minic air a chuir ann teagamh leis na naoimh fein; air an aobhar ſin tha mór fheum aig daoine, air gach aon doigh a tha 'n an comas a ghnáthach, eadhoin le ſmuaintibh, focal, agus gniomh, chum a chúis a chuir as an teagamh. Tha

Tha an ni ſo mar an ceudna freagarrach ſan áite ſo chum ſo earail mar dhleaſnas; gu bheil DIA cho riaghailteach, ſhoillcir, agus a reir an lagha, ann ſgach gnothach a bhuineas do ſhlainte duine, 's é ſin r'a rádh, 'S eigin gum bi CRIOSD 'n a charaid díleas, dha-ſan d'am buin cóir air an t ſaorſa; 's eigin da bhi air a thaghadh, air a ghairm, úghdarras a bhi air a thoirt dha, 's air a chuir uaithe; 's eigin do chúmhnantan riaghailteach a bhi eadar an t Athair agus eaſan, an t Athair a'gabhail páighe agus díoladh, 's a' dughadh amach an ainmhsich, 's gach aon ni bhi air a dheanamh gu lán-ſhoillcir. 'M bi an TIGHEARNA cho ro ſhoilleir dhúrachdach ann ſgach earran do'n chúis, 's an gabh ar cuid-ne dh'eth gu támh ann an ſmuainte mi-riaghailteach dothuigſinn, agus ſinn a bhi mar bhrúide balbha 'na láthair? Nam b'é póſadh eadar fear agus bean a bhiodh ann, cha mheaſa daoine gu 'm bu leoir é, ge d' a bheireadh a bhean aid'eacha ſeachad 'na cridhe, 's an duine bhi fioſrach air a ſin; m' ar d' aid'ich i riamh na h urrad ſin le cainnt beoil, air dhi bhi comaſach air ſin a dheanamh. Anois' tha 'n cumhnanta ſo eadar DIA agus duine air a nochda ſan ſgriobtuir, mar phóſadh eadar fear agus bean, Hoſ. ii. 19. 20. 2 Cor. xi. 2. Tha Laoidh Sholamh gu h iomlan a'labhairt uime air an doigh ſin. 'Tha 'n TIGHEARN' a'gnáthacha coſamhlachdan, chum a chiallucha dhuinne cíod a tha 'n a rún a dheanamh; agus gu cinnteach 's ni ro áraidh ſo ann am póſadh, gu 'n co'-aontaich a bhean gu ſaor ſoilleir chum na cúiſe: their an duine, Mar ſo tha mi ge d' ghabhail chum bhi a' d' mhnaoi phóſd' agam, 's tha mi cuir mar fhiachaibh orm

fein gu 'm bi mi m' fhear pósda díleas duit: 's eigin do'n mhnaoi air an laimh eile, ainmeacha gu bheil i toileach, agus a rádh, Eadhoin mar sin tha mi ge'd' ghabhail chum bhi d' fhear pósd' agam, agus tha mi gealltuinn bhi gu dleasnach úmhala dhuit. 'S amhuil a tha 'n so; tha 'n TIGHEARN' ag rádh, " Tha mi ge d' cheangal rium fein ann ion-" racas, agus goiridh tu Isi dhiom," 's é sin m' fhear pósda, Hos. ii. 16, 20. Bithidh mi dhuitse mar cheann 's mar fhear pósda, mar bi thu air son neach eile, Hos. iii. 3. Bu chóir do'n duine freagairt, agus a rádh, Amen, mar sin bitheadh é, bithidh d' thusa a' d' DHIA, a' d' cheann 's a' d' THIGHEARNA dhomh sa, 's bithidh mise leatsa, 's ni h ann le neach eile, Laoidh Sho. vi. 3. " 'S " le m' ghrádh mise, agus 's leamsa mo ghrádh." Agus mar sin theirear ris a chúmhnant a nithear air an doigh so ri DIA an lámh a thoirt dha, mar tha 'm focal a 'g rádh, 2 Chron. xxx. 8, a tha 'g ainmeacha cumhnanta follaiseach, soilleir, riaghailteach ri DIA. Mar sin ma'ta, tha sinn a'breithneacha gur dleasnas fiachaicht' é, agus gnáthacha ro-thaitneach, a tha ro-fheumail a thoirt suaimhneas do dh' inntin duine, agus tuille co'-fhurtachd a thoirt dha le bhi 'n cumhnanta ri DIA, 's a tha co'-fhreagra ni's fearr do dh' aontachadh agus do thairgse DHE ann sa ghealladh mhór sin, " Bithidh mise a' m' DHIA dhuibhse, agus bithidh " sibhse 'n ar pobull domh-sa."

Cha 'n é amháin gum bu chóir do dhaoine gabhail gu follaiseach ri DIA ann CRIOSD air an doigh so chum an cridhe a shocrachadh; ach faodaidh iad mar an ceudna, an cumhnanta so athnuadhacha ri DIA ann ámaibh sonraichte, gu

h áraid

h áraid 'n uair a bhios iad trid buairidh a'cuir ann teagamh 'n do naiſg iad cumhnanta treibh-dhireach durachdach neo'-chealgach air a mhodh ſo riamh ri DIA. Mar tha iad ann ſin ri nuadh ghniomharra do chreidimh a chuir amach, a' dlú-ghabhail ri CRIOSD mar chuibhrionn 's mar ionmhas ion-mhiannuichte, agus mar an ceudna ann tráthaibh eile, air chor 's gu 'm b' fheumail, gu ſonraichte mar tha ag air bith ſa chúis, gun rachadh a chonnſpuid a réiteacha le cainnt beoil, 's gun abradh iad m'an TIGHEARNA agus ris, gur caſan an tearmuinn agus an cuibhrionn, Salm xci. 2. cxlii. 5. Tha ſinn a'faicinn gun raibh na naoimh ga dheanamh; agus faodai ſinn an éiſiomplair a leantuinn. Gu h áraidh,

1. Ann ám cúl-ſhleamhnacha ro-mhór, bu ghná leis a phobull ann cumhnant ath-nuadhacha ri DIA, 's bu chóir dhuinn a dheanamh mar an ceudna. Bu chóir d'ar cridhe dol amach ann diaigh CHRIOSD ann an geallaine na réite ri DIA: oir 's eaſan ar ſíth ann ſgach cúis, agus ar Fear-tagraidh; 's tha é fiachaicht' oirn-ne greim a dheanamh air mar ſin, 'n uair a pheacaicheas ſinn, 1 Eoin ii. 1. " Ma pheacaicheas neach ſam bith, " tha Fear-tagraidh againn maille ris an Athair, " eadhoin IOSA CRIOSD am Fírean;" agus an urrad ſin ainmeacha gu ſoilleir le cainnt beoil, mar bu ghná leis na naoimh a dheanamh ann ám dhoibh an cumhnant ath-nuadhach o'n leith a muigh ri DIA.

2. 'N uair a tha daoin' ann cunnart ſam bìth, bu mhaith gu'n cuireadh iad an cridhe amach 'na dhiaigh, 's gun ainmicheadh iád an cumhnanta ris, chum an cridhe fein a dheanamh cinnteach. Tha ſinn a'faicinn gu 'n d' rinn Joſua ſin, 'n uair bha

é gu

é gu támh a ghabhail ann talamh Chanaan, ann àm meadhon lion, Jos. xxiv. 'S amhuil a rinn Daibhi 'n uair bha é 'na éigin, Salm lvii. 1. "Ann " an sgáil do sgiathaibh ni mi mo dhion, gus an " d'theid na h ámhghair sin thairis."

3. 'N uair tha daoine fui' amharus gu bheil DIA fada uatha, 's gu bheil an anam a' seachda 's a' dol air ais, ann sin 's tearuinte dhoibh iad a ghabhail gu dúrachdach treibh-dhireach ri CRIOSD, tre chreidimh chum an anam a shábhaladh; agus bu mhaith a chúis a chuir as an teagamh, le ainmeacha gu soilleir. 'S é so an doigh air brígh a tharruing o CHRIOSD an fhreumh, chum an t anam a bheothachadh, 's a chum an cridhe a dhaighneacha 'na láthair. Tha Bhana-chéilidh ann Laoidh Sholamh a'deanamh mar sin, 's air a mhodh so, a'tagradh cóir air, 'n uair a bha i 'na leithid a staid, a'g aidmheil 's a nochda gu'm b' easan a grádh, v.

4. Ann ám fritheala suipeir an TIGHEARNA, bu chóir do dhaoine gabhail gu ro dhurachdach ri DIA ann CRIOSD air a mhodh so, 's an urrad sin a labhairt 's a chuir ann géill gu soilleir: oir 's cuirm ghráidh sin; agus sann ann sin a tha sinn a'gabhail ri DIA ann CRIOSD le admheil fhollaiseach, 's a'faghail seula na rinn sinn: uime sin tha é iomchui, san ám sin, araon an cridhe 's an teangadh a thoirt suas chum ar n aidmheil a fhreagradh, a'gabhail ri DIA chum bhi 'na DHIA dhuinne, 's g'ar toirt fein thairis dha-san chum bhi leis, 's air ar stiúradh a reir r'a thoil.

Chá suidhich sinn pobull an TIGHEARNA gu tiom shonraichte air son an dleasnais so, faodaidh an TIGHEARN' a shúnracha dhoibh 'n uair is áill leis; ach tha é ro chunnartach, mu bhios

daoine

daoine tuill' is bitheant' a'deanamh cúmhnanta follaiſeach ri DIA, gu'n ginn iad neo-umhailleach mi-chúramach mu'n chúis. Air an aobhar ſin cha 'n 'eil é co iomchui gun ath-nuadhaiche daoine an cúmhnanta follaiſeach ſin ri DIA gu bitheanta 'na uile bhriathraibh, ach gu ma fearr leo fhoill-ſeacha do DHIA gu bheil iad a'ſeaſamh ris a chúmhnant a rinn iad ris's gu bheil iad ga choimhead, 's nach d' theid iad gu ſiorruith air an ais uaithe: agus faodui iad ſuim a chúmhnant ainmeach ann an tagradh an cóir air DIA ann CRIOSD, mar an DIA fein; águs faodai iad ſo a dheanamh gu minic, eadhoin 'n an uile ath-chuingibh ri DIA. Agus do bhri' coltais 'sé ſo an ni a bha 'n rún nan naomh 'n an cleachda cho gnáthaichte ſan ſgriobtuir, 'n uair a tha iad a'tagradh an cóir air DIA, mar an DIA 'san cuibhrionn; agus tha é iomchui, gu'n cum daoine 'n an uile ghluaiſad, an cridhe aig a chúis, le bhi dlú-leantuinn ri DIA ann CRIOSD. "Bu chóir do'n bheatha tha ſinn a'caitheamh ſan "fheoil a bhi tre chreidimh ann a'Mac DHE," Gal. ii. 20.

II. 'S é 'n *dara* ni chuir ſinn rothainn a nochda, Ciod an t ullacha tha air iarrui roi'-laimh air an duine ſin a tha gu cúmhnanta follaiſeach a dheanamh ri DIA: a bharrachd air na labhair ſinn roimhe, tha ſinn a'nochda, 1. Gur eigin dha-ſan leis an áill cúmhnanta follaiſeach a dheanamh ri DIA, fios a bhi aige, gu bheil an gnáthacha ſin barandaicht' agus ceadaichte le DIA, mar a nochd ſinn roimhe: mar bi fios aig duin' air ſo, cha 'n 'eil é 'na chomas a dheanamh tre chreidimh, agus mar ſin bithidh é 'na pheaca dha, Rom. xiv. 23. "Ge b'é ni nach 'eil o chreidimh 's peacadh é." 2. Gur eigin da a chridhe oibreacha ſuas chum

bhi

bhi toileach d'a ionnſui, chum 's nach breugaich é an teangadh; oir bithidh é 'na fhanoid mhór air DIA, " dlúthacha mar ſin ris leis na bilibh, " 'n uair tha 'n cridhe fada air aſdar uaithe," Iſa. xxix. 13.

III. 'S é 'n *treas* ni r'a thoirt fainear mun chúmhnanta ſhoilleir ſo dheanamh ri DIA, an doigh ann ſan cóir a dheanamh; 's a bharr air na chaidh labhairt roimhe mu ghabhail ri CRIOSD leis a chridhe, nochdai mi ſan áite ſo;

1. Gu'm bu chóir do dhuin' a dheanamh gu *muinighinneach*, ni h. é amháin a' creidſinn gu bheil é mu thimchioll a dhleaſnais 'n uair tha é 'g a dheanamh; ach mar an ceudna, gu'n gabh DIA ann CRIOSD ris an doigh bhochd neoiomlan ann ſa bheil é 'g a dheanamh: tha é " gabhail ri duine a reir 's mar tha aige, ma tha " inntin toileach," 2 Cor. viii. 12. Tha peighinn air a ghabhail, o nach raibh tuilleadh aig a mhnaoi bhochd, Marc. xii. 44. Seadh nam bu chomaſach ruigheachd air, bu chóir do'n duin' a chreidſinn gun ſruth co'-fhurtachd ro-mhór o'n ghniomh ſo, agus bithidh gach ni gu maith; agus gun dean DIA, a tha ga cheangal fein air ſon gach neach a th' ann ſa chúmhnanta, (o'n a ſtiur é an duine dh' ionnſui na raoghain ſhòna ſhólaſaich ſo) ann an tomhas eigin eaſan freagarrach, 's gu 'n criochnuich é gach ni a bhuineas da: " 'S fírinneach an ti tha 'g ar " gairm, neach mar an ceudna a ni é," 1 Teſſal. v. 24. Mu bhios a mhuinighinn ſo ga dhì, bithidh an gnothach ſo air a dheanamh le eagal agus le eud ro-mhór, mar bi leis n'as meaſa; 's cha bhi ſois no ſuaimhneas aig an duine d'a thaobh.

2. Bu chóir dha bhi air a dheanamh gu *naomha*. 'S é 'n " cúmhnanta naomh" a theirear ris, Luc. i. 72.

i. 72. " nithe naomha Dhaibhi," Gniomh. xiii. 34. Bhiodh é iomchui nach biodh an cúmhnanta ſoilleir ſo ri DIA, air a dheanamh air dhoigh fhaoin gun ſeadh, ach ann an ath-chuinge ſhonraichte ri DIA; bu chóir a labhairt gu ſaor ſoilleir ris an TIGHEARNA, Salm cxlii. 5. " Ghlaodh mi " riutſa, O THIGHEARNA, thuirt mi, 's tu mo " thearmuinn agus mo chuibhrionn." Tha é 'na ni ro iomchuidh ann an gnothach cho cud-thromach, gu 'n rachadh cáil-eigin do thiom a ſhúnrachadh air leith, air ſon aid'each agus ath-chuinge ann láthair DHE; ſeadh fós, bu chóir do'n neach a tha deanamh cumhnant air an doigh ſo ri DIA, oirp a thoirt air ſmuaintibh árd-urramach a bhi aige mu mhórachd agus mu árd-uachdranachd DHE, 2 Sam. vii. 22. " 'S mór thuſa, O THIGH-" EARNA DHIA; oir ni bheil neach coſmhuil " riut, ni mó tha DIA air bith ann ach thuſa," ge d'a tha é mar ſo 'ga iriſleacha fein a dh'fhaicinn nithe air néamh agus air talamh; agus bu chóir do ſmuaintibh irioſal truaillidh a bhi aig' an duine air fein, ann co'-chuideachd nan ſmuainte naomh árd-urramach ſin mu DHIA, ge d'a tha é air a ghabhail a ſtigh chum na h árd inbhe ſo, 2 Sam. vii. 18. " Ann ſin chaidh righ Daibhidh a ſtigh, agus " ſhuidh é 'm fianuis an TIGHEARNA; agus " thuirt é, Co miſe, O THIGHEARNA DHIA? " agus ciod é mo thigh, gun d'thug thu mi chum " na h inbhe ſo?" Cha chúis bheag a bhi 'n dlúdhaimh ris an DIA mhór árd Chruthai'-fhear Neamh agus na talmhuin, agus r'a Mhac IOSA CRIOSD; mar a thuirt Daibhi 'n uair a thairig righ Saul a nighean da, 1 Sam. xviii. 22. Seadh, os-barr, bu chóir do dh'fhairc agus do dh'fhaicill ſhonraicht'

a bhi

a bhi aig duin' air a chridhe, gum buanaicheadh é ann an fuidheacha fpioradail ann ám an cúmhnant a dheanamh ri DIA.

Tha mór reufon air an dleafnas a choi'-lionadh air an doigh naomh fo; oir tha daoine ro ullamh air bhi ain-eolach umpa fein, 's gus an TIGHEARN' a dhealbh a reir r'am barail fein, agus gu fás feolmhor faoghalta ann fa chúis, o'n a tha é air a nochda mar chumhnanta pófaidh ann fgach cainnt ghnáthaichte mu ghrádh, mar ann an Laoidh Sholamh, Ifa. lxii. 5. Seph. iii. 17.

IV. 'S é 'n *ceathramh* ni chuir finn rothainn a nochda, ciod bu choir leantuinn ann diaigh a chúmhnanta fhoilleir fo ri DIA. Tha mi 'g rádh, a bharrachd air an aonachd 's air a cho'-chomunn fin ri DIA ann CRIOSD, a tha 'n lorg creidimh, ma ni duine cúmhnanta follaifeach le cainnt beoil ri DIA.

1. 'S cóir dha bhi ro-churamach chum fuireach dlú do DHIA ann fgach gné chaithe-beatha; oir, mu ni duine o'n ám fin ni fam bith gu neo-iomchui, tha é breugachadh fhocail am fianuis DE, 's tha choguis 'g a bioradh 's ga crádh leis, 's bithidh é 'na rioba 's 'n a lion dha. Ma chuireas duine o fin amach cúl ri DIA, 's gu 'n gabh é os láimh é fein a ftiuradh, o nach 'eil é leis fein, chionn gun d'fhofgail fé a bheul 's gun d'thug é a mhóid do'n TIGHEARNA gu 'm biodh é leis, "tha é deanamh geur-rannfuch ann diaigh mhionn, " 's a' flugadh fuas an ni fin a tha naomh," Gnáth. xx. 25.

2. 'S cóir dha-fan a tha air a mhodh fo a' deanamh cumhnanta ri DIA, buanacha gu feafmhach dainnean ann fan ni fin a chuir é roimhe:

oir 's nár mi-chiatach do dhuine, a ghabh a chridhe ri DIA, 's a dhaighnich é le bheul gu follaiſeach 'na láthair, breugoir' a dheanamh dh'eth fein a rithiſt, agus caidreamh a thoirt do ni ſam bith a bhios ann aghai aidmheil; 's ann bu chóir dha a chúis a choimhead gu dána miſneachail ann aghai gach ni bhios a tathaich air.

Anois' ma'ta, ceadaichibh dhomh bhur n earalacha, ſibhſe leis 'm bu mhiann bhi air bhur daigaineach ann an cúis bhur cóir air DIA, gu'n cuir ſibh air leith gun dáil ſam bith cáil-eigin do thiom chum úrnuigh a dheanamh ann láthair DHE, a' ſaoithreacha chum bhur cridhe oibreacha gu dúrachd, grádh, agus gu creidimh an dleaſnais, chum co'-cheangal a dheanamh, agus cúmhnant a dheanamh ri DIA ann am briathraibh ſoilleir air a mhodh ſo.

" O THIGHEARNA, 's creatuir bochd caillte
" mi a thaobh náduir, 's a thaobh cunndas gun
" áireamh do pheacaibh gniomha, a tha mi 'g
" aid'eacha fa leith ann a' d' láthair air an latha
" an diu: agus ge do rugadh mi ſan eaglais fhaic-
" ſinnich, 's ge d' a bha mi o'n bhroinn ann an
" cúmhnanta riutſa, 's ge d' a bha an ni ceudna air
" a naſga dhomh ann am baiſte; gidheadh chaith
" mi mo bheatha, ré úine fhada as eug'ais DHE
" ann ſan t ſaoghal, gu h ain-eolach neo-mothach-
" ail air a cheangal fui 'n d'thainig mi leis a chúmh-
" nanta ſin. Faidheoidh, dh' fhoillſich thuſa
" dhomh mo ſtaid chaillte thruagh ionnam fein,
" agus nochd thu do m' chridhe am fuaſgladh
" leoir-fhoghainteach ſin a fhuair thu trid IOSA
" CRIOSD, 'ga thairgſe gu ſaor dhomh-ſa, air
" chúmhnant' 's gu'n gabhainn ris, 's gu'n gabh-

" ainn riutſa mar mo DHIA ann an CRIOSD, " a'ſparradh agus a'g earail orm gabhail ris an " tairgſe ſo, agus teicheadh a dh'ionnſuidh IOSA " CRIOSD, air dhuit mo chunnart anabarrach " a leige ris domh: Seadh, a reir aon ni 's fioſ- " rach mi, lán rúnaich thu mo chridhe ſan ám ſo, " agus dhealbh thu é air ſon gabhail ri IOSA " CRIOSD, 'g a threóireach amach as a dhiaigh " ann an tairgſe an t ſoiſgeil, a' toirt orm dlúth- " acha ris an DIA bheó, chum gabhail ris air an " doigh ſin, 'sa bhi gu neo-chealgach lán-toilichte " le thairgſe. 'S a chum 's gum faodainn teachd " chum an ſochracha ſpioraid ſin ann ſa chúis " ſo, d'am bu chóir co'-fhurtachd a thoirt domh, " 's a chum cliu do ghráſa glóirmhor-ſa, tha " mi ann an ſo air an latha an diu chum a " chúis ſin a chuir as an teagamh le briathra " ſoilleir follaiſeach a'd' láthair, a reir do thoil. " Agus a nois', tha miſe, neo-aithrigh mar tha " mi, a'foillſeacha gu bheil mi creidſinn gu'm " b'é IOSA CRIOSD a chaidh a chuir gu bás aig " Jeruſalem, Mac DHE, agus Slanui'-fhear an t " ſaoghail; tha mi creidſinn an teiſteis ſin, Gu " bheil beatha bhith-bhuan ann-ſan do dhaoine, " agus ann-ſan amháin; tha mo chridhe air an latha " 'n diu lán-toilichte leis an innleachd ſin chum " peacaich thruagh a ſhábhala trid-ſin, 's tha mi 'g " earbſa m'anama ris; tha mi gabhail ri réite ri " DIA trid-ſin, 's a' gabhail riutſa mar mo DHIA " ann-ſan; tha mi 'g a roighneach air gach " doigh air a bheil é, 's gach ni a dh'fhaodas a " leantuinn; 's tha mi ga m' thoirt féin " 's gach ni tha agam thairis duit: a'miann-

" ucha

" ucha bhi air m' eadar-dhealuch o gach aon ni is
" fuathach leatſa, co fad 's is fioſrach mi. Anoiſe
" tha mi toirt mo laimhe dhuit, 's a' gabhail gach
" ni tha mu m' thimchioll mar fhianuis, ge b'é
" ſeol air 'n do chaith mi mo bheatha ſan ám a
" chaidh ſeachad, gu bheil mi ſan ám ſo a'gabhail
" ri tairgſe DHE trid CHRIOSD; 's gu bheil mi
" air an latha 'n diu a' deanamh cúmhnanta cinn-
" teach riut, ris an ſeaſamh mi a chaoidh, ann
" dóchas gun dean thu gach ni freagarrach araon
" air do thaobh fein agus air mo thaobh-ſa, 's ag
" aſlucha gu ro-dhúrachdach, mar is miann leom
" bhi air mo ſhábhala, gu'm bi mo thruaill'eachd
" agus m' éi-ceirtibh air an ceannſucha, 's mo
" mhaineal air a thoirt fui' d' chuing ſhólaſaich-ſe
" ann ſna h uile nithibh, 's mo chridhe air aom-
" adh chum aontacha gu criodhail ſuilbhearra
" leis gach ni is toileach leats' a dheanamh rium
" chum na críche ſin. Anoiſe, glóir gun raibh
" dhuitſe, O ATHAIR, a dhealbh a leithid ſin do
" ſhláinte, 's a thug a'Mac chum a cho'-lionadh:
" mór chliu gun raibh do dh' IOSA CRIOSD,
" a choiſinn le luach co mhór dol amach a ghráidh
" ſin o uchd an Athar, agus 's ann amháin trid-
" ſin a tha 'n comas ſo air a thoirt do dhaoine,
" agus ſann ann-ſan a tha miſe air mo dheanamh
" réith ri DIA, agus gu h urramach air mo cheang-
" al ris, 's cha 'n 'eil mi ni 's mó a' m' námhuid
" na m' choigreach dha: mór-mholadh do'n
" SPIORAD NAOMH, a thug caiſmeachd dhomh
" 'n uair bha mi ga m' mhilleadh fein, cha'n é
" amháin gun d'thug é mothacha dhomh air mo
" chunnart, ach mar an ceudna dh' fhoſgail é mo
" ſhúilean chum 's gu'm faicinn am fuaſgla tha

" air

" air * a dhealbh ann IOSA CRIOSD; ſeadh,
" agus rinn é mo chridhe fiadhaich borb deónach
" air tuiteam ann gaol air CRIOSD, mar an t
" ionmhas a ſán-ſhàſuicheas 's a ni duine ſaibhir;
" 's tha é ga m' ſhcóladh air an latha 'n diu
" cionnas a ni mi cúmhnanta ri DIA, agus an
" doigh air an daighnich mi dhomh fein uile
" thrócair chinnteach Dhaibhi, agus beannuchadh
" Abraham, 's a chum deadh-ghean agus cáirdeas
" DHE a dheanamh cinnteach dhomh fein gu
" ſuthain ſiorruith. Anoiſe tha mi le m'anam,
" 's le m' chridhe, agus leis gach ball do m' bhall-
" aibh, co fad 's a tha m' chomas, lán-toilichte
" leis an raoghain a thog mi 'n diu, a'cuir rotham
" as ſo ſuas gun bhi leam fein, ach leatſa; 's gu'm
" bi gach ni a bhuineas domh air do chúram,
" mar mo Cheannard agus mo Thighearna: a'
" cuir rotham gu h iriosal, nach dean fáillnean air
" mo thaobh-ſa, (ni tha fios agadſa, gu bheil mi
" 'g oirpeacha cuir'n an aghai le m'uile dhichiolſ)
" an cúmhnanta ſo neo-éifeachdach; oir 's mar
" ſin a thuirt thu, 's cha 'n 'eil a mhiann ormſa a
" mhi-ghnáthachadh, ach dlúthacha riut ni 's ro
" † thinne; agus 's eigin domh comas a bhi agam
" an cúmhnanta ſo ath-nuadhacha, cho bitheanta
" 's a thuigeas mi ſin feumail. Tha dearbh-fhios
" agam anoiſe gu bheil do thoilſe m'an chúmh-
" nanta ſo air a chuir ſios ſan ſgriobtuir, air chor
" 's nach ion domh nuadh-fhioſracha ſam bith
" iarruidh air; agus air dhomh-ſa gabhail ri d'
" thairgſe air do chúmhnantan fein, feithidh mi
" o ſo ſuas ris an ni tha maith, agus ri d' ſhlainte-
" ſe air a chionn mu dheire. Mar tha thuſa fí-
" rinneach agus díleas, thoir maitheanas domh

" ann

* a ſholar † dhluithe

" ann ſna chaidh mi a'mearachd ſa chúis ſo, agus
" gabh rium gu cáirdeil air ſgáth mo THIGH-
" EARNA grádhach IOSA CRIOSD, trid a' bheil
" mi amháin a'g iarrui maitheanais. 'S mar fhian-
" uis air na rinn mi, tha mi cuir mo ſheula ris, gu
" bheil DIA fior, ann am foillſeacha gu bheil é
" 'na Shlanui'-fhear lán-fhoghainteach chum
" peacaich a ſhábhaladh."

Deanadh daoine cúmhnanta ri DIA a reir mar theagaiſgeas an TIGHEARNA dhoibh, co aca 's ann am briathraibh is gainne no is lionmhoire na tha 'n ſo; oir cha 'n 'eil a mhiann oirn riaghailt ſhuidhcht' a chuir roimh neach ſam bith: ach amháin gu bheil é iomchui gun aid'iche daoin' ann an láthair an TIGHEARNA an ſtaid chaillt' ionnta fein, 's am fuaſgla' tha tre IOSA CRIOSD, 's gun aidmhich iad gu bheil iad 'ga ghabhail mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul, 's gu bheil iad gu taingcil lán toilichte leis, gan earbſa fein gu h iomlan ri DIA, chum bhi air an ſábhala leis 'na ſheol fein, ris a bheil iad a feitheadh a reir r'a fhíreantachd.

Nan deana daoine ſo gu criodhail treibh-dhireach dúrachdach, dh' fhaodadh é trid beannucha DHE, an cuideacha chum an creidimh a dhaighneach ann aghai iomadh eagal agus an-amharus; agus dh' fhaodadh iad ni maith aráid a chomharach amach o'n latha agus o'n uair ſo, ni a dh' fhaoda mór cho'-fhurtachd a thoirt doibh ann an ioma triobluid ann ſam faodadh iad tuiteam ann diaigh laimhe, maith a dh'fhaoide aig uair agus ám am báis, 2 Sam. xxiii. 5. " 'S iad ſin briathra,
" mu dheireadh a labhair Daibhi—Ge nach 'eil
" mo thigh mar ſin ri DIA; gidheadh rinn é cúmh-
" nanta ſiorruith rium, air a riaghladh ann ſgach

" aon ni agus cinnteach : oir 's é so m' uile shlainte, " agus m' uile mhiann." Tha é 'n a ni mór ma dh'fhaodas duin' a'rádh ri DIA, Tha dearbh-fhios agad gun raibh latha agus uair ann, ann san do ghabh mi ri síth trid IOSA CRIOSD 'n a leithid sin do dh' áite, 's gun d' thug mi mo chridhe thairis duit, chum do lagh gu h iomlan a sgriobhadh air : tha neamh agus talamh 'n am fianuisean air a chúis sin. " Cuimhnich do d' óglach am focal, " ris an d'thug thu orm dóchas a bhi agam," Salm cxix. 49.

*Cunn.* Cha 'n 'eil do dhánadas agam a shamhuil sin do chainnt a labhairt ri DIA, do bhri nach 'eil mi a'faireachduinn mo chridhe a' tighinn air aghai co fad 's bu mhaith leom ann grádh agus ann dúrachd ; air chor 's nach deanain ach breug do DHIA, ge d' a dheanain cumhnant' air a mhodh sin ris.

*Freag.* Tha é 'na fhior aobhar mulaid nach 'eil cridhe dhaoine, le mór thogradh agus le grádh laiste, a'dlú-ghabhail gu criodhail ris an tairgse agus ris a chuibhrionn bheannuichte sin : gidheadh mar fhreagra do'n chunnuil, cuimhnich, 1. Nach 'eil an cridhe gu h iomlan air ath-nuadhach aig a mhuinntir sin d'a bheil an TIGHEARN' a'toirt a chridhe nuadh, a'dealbh CHRIOSD ionnta ; tha feoil agus spiorad a'miannuch ann aghai a chéile, air chor 's nach 'eil é 'n comas do dhuine a'maith nan t olc bu mhiann leis a dheanamh a chuir ann gniomh mar bu mhaith leis, Gal. v. 17. Tha chúis gu maith ma tha 'n earran is pailte do'n chridhe a'dol amach ann diaigh CHRIOSD, a' miannucha gabhail ris air a thairgse fein.

2. Tha grádh riasonta do dh' IOSA CRIOSD gu minic ann sa chridhe, ga nochda fein le spéis

a bhi aige da áitheantaibh, 1 Eoin v. 3. " 'S é so " gradh DHE, gu 'n coimhead sinn áitheanta; " 's ni bheil áitheanta-san do-choimhead;" 'n uair nach 'eil grádh buadhail mothachail ann a ni 'n t anam tinn, Laoidh Shol. ii. 5. " Tha mi tinn le " grádh:" cha 'n ion do dhaoine dúil a bhi aca ris a ghrádh so gach aon ám. Tha mi 'g rádh, ge d' a raibh ni eigin ànn a' d' chridhe abhios a' tarruing air ais; gidheadh m'as urrain thu a'rádh, gu bheil mothachadh agad air do staid chaillte as eug'ais CHRIOSD, 's gu bheil fíreantachd a dh' uireasbhuidh ort chum do chionta fholach, 's gu bheil neart a dhi ort chum cathachadh ann aghai a pheacai, no chum an ni sin is taitneach le DIA a dheanamh, agus gu bheil thu faicinn iomlaineachd ann-san; ann san da ni sin, ma tha thu comasach air a'rádh, gu bheil ni eigin ann a' d' chridhe a tha deóineach togarrach air gabhail ri DIA air a thairgse fein, agus leis 'm bu mhiann araon fíreantachd fhaghail chum fíreanachadh, agus neart chum naomhachadh; agus gur é an ni tha 'n taobh a stigh dhiot a tha cuir ann aghai so, ann an tomhas eigin, do throm-uallach agus do dhaorsa: ma tha chúis mar so, tha do chridhe air a thoirt air aghai mar nach olc ann sa chúis, gluais air th'aodhart a dh' ionnsui na h oibre, agus socraich a chúis le cúmhnant a dheanamh ri DIA, agus abair, " Gu bheil araon fíreantachd " agus neart agad ann san TIGHEARNA," mar a mhionnuich é b' eigin duit a dheánamh, Isa. xlv. 23, 24. Tha é 'na ni ro-thaitneach a'rádh ri DIA, tha mi a'creidsinn, 'n uair tha móran do mhi-chreidimh a'gabhail cómhnuidh ionnam, 's a tha 'n cridhe air a roinn ann sa chúis, Marc. ix. 24. " A THIGHEARNA, tha mi creidsinn;

" cuid-

" cuidich thusa le m' mhi-chreidimh." Nochd do DHIA a cheart doigh air a'bheil do chridhe, air chor 's gu 'm faod thu bhi gu neo'-chealgach 'na láthair, gun ni sam bith a chleth air; agus cuir do chridhe, ceart mar tha é, 'na laimh, chum a lagh a sgriobhadh air, a reir a chúmhnanta: oir 's é sin an ni tha é 'g iarruidh air daoine, gun d'thoir iad an cridhe seachad dha, chum 's gun suidhich é a lán toil air; agus m'as urrain duit aontacha gu criodhail a dh' ionnsui sin, a'meas gu bheil fuil CHRIOSD leoir-fhoghainteach chum lán díoladh a thoirt air son ciont' an duine, faodai tu dol gu neo-sgáthach agus cúmhnanta follaiseach a dheanamh ri DIA, oir rinn do chridhe agus t aigne cheanadh é.

*Cunn.* Cha 'n 'eil do dhánadas agam cúmhnant a dheanamh ri DIA air a mhodh so, 'n t eagal gu 'm bris mi é; seadh, tha mi lán-chinnteach nan d' thigeadh a leithid so do bhuaireadh a'm' charamh, air a chuir ma m' chomhair air an doigh so no air an doigh ud eile, gun lúbadh 's gu'n géillinn da: air an aobhar sin le cúmhnant a dheanamh air an doigh so ri DIA, 'n uair tha roi'-shealladh agam air an ni sin, cha deanadh é ach mo chionta ann-tromacha.

*Freag.* 1. Dh' inndrinn thu cheanadh ann cúmhnanta ri DIA, mar is ball thu d'a eaglais fhaicsinnich; 's cha 'n 'eil ann san ni tha 'noise 'ga earail ort, ach gun dean thu 'n cúmhnanta ris air mhodh ni's dúrachdaich agus ni's treibh-dhiriche na rinn thu roimhe: tha mar fhiachaibh ort cheana gabhail gu ro-dhúrachdach ri DIA ann CRIOSD; agus mu ni thu é a' d' chridhe, tha dóchas agam nach 'eil an cunnart ni's mó le a'rádh

gu

gu bheil thu 'ga dheanamh, no gun d' rinn thu cheanadh é.

2. Ciod a ni thu ma chuireas tu cúl ri co'-cheangal dúrachdach a dheanamh ri DIA ann CRIOSD, 's mar gabh thu r'a ſhíth mar tha é air a thairgſe ſan t ſoiſgeul? cha 'n 'eil doigh ſam bith eile ann leis am bi thu air do ſhábhala; 's eigin duit an dara cuid ſo a dheanamh, air neo dol a'mugha gu ſiorruith; agus ma ni thu é le d' chridhe, faodai tu mar àn ceudna a' rádh le d' bheul.

3. Ma chuireas daoine cúl ri co'-cheangal a dheanamh ri DIA, air ſon gu 'm bi iad ciontach do dh' ar-amach ann diaigh laimhe, cha bu chóir do dhuin' air bith cúmhnant a dheanamh ris; oir gu cinnteach bithidh gach aon neach ciontach do pheacadh ann diaigh laimhe, mu mhaireas iad beo ach úine ro bheag ann déis doibh an cúmhnant' a dheanamh: agus cha 'n aithne dhuinn ſeol ſam bith coltach ris a ſo chum daoin' a choimhead o chúl-ſhleamhnachadh: oir mu ni thu cúmhnanta fírinneach neo-chealgach ris, tha eaſan a' cuir mar fhiachaibh air fein, a bharr air a chridhe nuadh, chum eagal 's a reachd a chuir ann, gun d'thoir é a Spiorad duit a thoirt ort gluaſad 'na ſhlighe. 'S an uair a ni thu 'n cúmhnanta ri DIA, tha thu ge d' liothairt fein da, chum bhi air do naomhacha 's air do dheanamh a reir r'a thoil. 'S é ſin thu fein a thoirt ſuas' dha-ſan chum bhi air do threóracha 'na ſhlighe ann ſgach aon ni, agus air do choimhead o'n droch ſhlighe, 's cha 'n é aon cheangal o'n leith a muigh air do thaobh fein chum a ſhlighe a choimhead, agus fuireach o'n olc: air chor 's nach ruig thu leas eagal na ſgáth a ghabhail roi'n chúmhnanta, 's é is

briath-

briathran da, " Nach áill leat bhi air do dhean-
" amh glan?" Jer. xiii. 27. Agus tha gach neach a tha ſeachna cúmhnant a dheanamh ri DIA, a' nochda nach 'eil toil aca bhi air an deanamh glan.

4. Mar tha é cruaidh do neach ſam bith a' rádh gu cinnteach, gu'm peacaich iad, nan d'thigeadh a leithid ſin do bhuaire 'nan caramh, air a chuir fa 'n comhair air an doigh ſo no air an doigh ud eile, do bhri gum faod daoin' a ſhaoilſinn an dara cuid gu 'n cum DIA buaireadh as an caramh, air neo nach fuiling é gum bi iad air am buaire th' air na bheil iad murrach air a ghiulan, air neo gun d'thoir é dhoibh ſeol air dol as, Salm xlvi. 1. " 'S é DIA " ar tearmuinn agus ar neart, 's air cobhair ro " dheas ann ám triobluid." 1 Cor. x. 13. " Cha " do thachair buaireadh air bith ruibh, ach ni " tha cumannta do dhaoine: ach tha DIA díleas, " nach leig leibh bhi air bhur buaire th' air bhur " comas; ach a ni maille ris a'bhuaire ſlighe " chum dol as mar an ceudna, chum 's gu 'm bi " ſibh comaſach air a ghiúlan." Air chor 's nach i a cheiſt, ciod a ni mi ann diaigh laimhe; ach, ciod tha m' rún a dheanamh ſan ám ſo? Ma chuir-eas mo chridhe cealgoireachd ſam bith, na rún ſuidhichte chum peacachadh as mo leith, 's eigin domh cúl a chuir ri ſin m'an dean mi cúmhnanta ri DIA: ach mar cuir mo chridhe a ſhamhuil ſin do rún na do thogradh as mo leith; ſeadh, ma dh'fhaodas mi a'rádh, gu bheil mi 'g oirpeacha cuir ann aghai gach peacaidh; agus ge d' a tha mi breithneachа gun ſtríochd mi do leithid ſud no a leithid ſo do bhuaireadh, gidheadh cha 'n ann o rún ſuidhichte no togra ſam bith gu ſin a dhean-amh a tha 'n ſmuain ſin a'ſruthadh, ach o cólas

air

air mo thruaill'eachd fein, agus air na rinn mi cheana gu DIA a bhrosnucha chum mo thréigsinn: ach tha fios aig an TIGHEARNA nach é mo rún gu'm peacaich mi, 's nach 'eil tlachd agam do thogradh diomhair sam bith ann am chridhe a tha los am peacadh a chuir ann gniomh, ach b'é mo raoghain gu 'm bithinn air mo chumail air m'ais o pheacacha 'n a leithid sin do chás; agus tha mi ga m' mheas fein a'm' dhuine truagh, air son a shamhuil sin do chorp báis a tha 'n taobh a stigh dhiom, ni tha bagra gun d'thoir é orm peacacha 'na aghaidh. Ann sa chás sin, tha mi 'g rádh, "cha 'n 'eil mo chridhe ga m' dhíte; uime sin "tha dánachd agam am fianuis DE." Ma sann mar so tha chúis, tha mi 'g rádh riut, ge d'a pheacaich thu air ioma doigh ann diaigh laimh, agus leis sin maith a dh'fhaoideadh ioma pian ro-mhór aimsireil a tharruing ort fein, 's gu 'n cáill thu car tamuill ioma dearbhadh air a ghrádh; gidheadh "tha Fear-tagraidh maille ris an Athair chum "maitheanas a thagra dhuit," 1 Eoin ii. 1. a thug lán-díoladh air son ar peacaidh-ne, Isa. liii. 5, 6. "Bha é air a lot air son ar n ei-ceirtibh, bha é "air a bhruthadh air son ar n ea-sontais; 's ann "air-sin a bha smachdachadh air síth, agus 's ann "le bhuillibh-sin a tha sinne air ar slánucha. "Chaidh sinn uile amhuil mar chaoirich air "seachran, chlaon gach aon againn 'na shlighe "fein agus chuir an TIGHEARN' air-sin ar "cionta gu leir." Agus air a shon-sa, tha DIA cuir roimhe gu 'n cum é gu dainnean an cúmhnanta ri daoine ann déis doibh peacachadh, Salm lxxxix. 30—37. "Ma thréigeas a chlann mo lagh, "'s nach gluais iad ann am reachd; mu thruaill-

"ear

" ear leo mo naomh-reachd, 's nach coimhead
" iad m' àitheanta: gidheadh, cha bhoin mi gu
" tur mo chaoimhneas grádhach uaithe, 's cha 'n
" fhuiling mi gu 'm fáillnich m' fhíreantachd;
" cha bhrisear mo chúmhnanta leom, ni mó a
" chaochlas mi 'm focal a chaidh as mo bheul.
" Aon uair a mhionnuich mi air mo naomhachd
" fein." Air neo cionnas " a cheangladh é ris fein
" sinn gu suthain siorruith?" Hos. ii. 19, 20. agus cionnas a bhiodh an cúmhnanta air a ghairm " 'na choi'-cheangal bith-bhuan air a riaghladh " ann sgach aon ni agus cinnteach," mar biodh stéigh chum co'-fhurtachd ann, eadhoin 'n uair nach 'eil ar tigh mar sin ri DIA? 2 Sam. xxiii. 5.

Seadh, Cha b'fhearr é na cúmhnanta n'an gniomh, 'nam bu chomasach do'n aitim a dh'inndrinn ann maille ri DIA, dealucha'ris mar sin a rithist, air chor 's gun deanadh iad neo-éifeachdach dhoibh fein é, 's iad fein a chuir ann staid bu mheasa no ann san raibh iad m' an d'rinn iad idir é, Jer. xxxii. 40. " Agus ni mi cúmhnanta siorruith riu, " nach sguir a dheanamh maith dhoibh," air a choimeas ri Eabh. viii. 6. " Ach anoise fhuair é " ministreileachd is ro-fhearr, a mhéud gu bheil " é mar an ceudna 'na Eadar-mheadhonair air " cúmhnant is fearr, a chaidh dhaighneachadh air " geallaineadh is fearr." Mal. ii. 16. " 'S fuathach " leis an TIGHEARNA bhi cuir uaithe." Cha ghabh cridhe treibh-dhireach sam bith mi-mhisneach dhe' so, ach 's dócha gu 'm bi é air a neartacha leis ann an dleasnas, Hos. xiv. 4. chum na crìche sin, " Slánuichi mi an cúl-shleamhnacha, " grádhaichi mi iad gu saor: oir tha m'fhearg " air pilleadh uaithe-sin.—Co tha glic, agus tuig-

" idh

" idh é na nithe ſin? crionna, agus aithnidh ſé
" iad? oir tha ſlighibh an TIGHEARNA co'-
" thromach, agus gluaiſidh na h ionracain ionnta."
Oir tha ceangluichean eile air mnaoi dhíleas
phóſda, a bharr air eagal dealuchadh agus pean-
as le bás, a tha 'ga co'-éigneacha chum a dleaſ-
nas a cho'-lionadh; air an amhuil cheudna ſa
chúis ſo " bithidh eagal an TIGHEARN' agus a
" mhaitheas air daoine," Hoſ. iii. 5.

*Cunn.* Rinn mi ann ám fritheala Suipeir an
TIGHEARNA, agus air uairibh eile, cúmhnanta
ſoilleir follaiſeach ri DIA; ach tha cion tairbhe
'na ſhlighibh, agus m' an-earbſa ath-nuadhaichte
ma m' ſtaid ghráſmhor, a'toirt orm a chuir ann
teagamh an d'rinn mi cúmhnanta treibh-dhireach,
dúrachdach, neo-chealgach riamh ri DIA, 's air
leam nach 'eil é 'n comas domh a dheanamh air
mhodh is dúrachdaiche na rinn mi cheanadh é.

*Freag.* 1. Cha 'n ion do dhaoine dúil a bhi aca
ri toradh a reir am miann, no dearbh-chinnte air
deadh-ghean DE air ball ann déis doibh teicheadh
a dh' ionnſui CHRIOSD, agus cúmhnanta follaiſ-
each a dheanamh ri DIA ann-ſan: cumaidh na
nithe ſin duine ri gnáth-obair fad uile láitheadh a
bheatha. Bha am fáillnean 's am mearachdan
fein ann ſna naoimh, ſeadh, agus cúl-ſhleamhnucha
maille ri ioma teum do mhi-chreidimh ro-chunn-
artach, ann diaigh dhoibh gabhail gu treibh-
dhireach follaiſeach dúrachdach ri DIA, mar an
DIA ann an CRIOSD.

2. Tha ſiuthair aig móran ri toradh 'n an
gluaſad, agus daighneacha creidimh, o'n dúrachd
fein leis an d'rinn iad cúmhnanta ri DIA, a raogh-
ain air fhaotuinn o Spiorad an TIGHEARNA.

Tha 'n cridhe a'deanamh bun as an ionracas agus as an oirpean fein, 's ni h ann a IOSA CRIOSD an Slanui'-fhear, neach as eug'ais nach 'eil é 'n comas duinn ni air bith a dhean-amh, 's nach 'eil annain ach diomhanas ann ſan ſtaid is fearr ann ſa bheil ſinn. Bu chóir do dhaoin' a thoirt fainear nach oibrich aon earran do ghrás. tomhas air bith do ghrás; os-barr air ſin, cha 'n 'eil ni air bith comaſach air grás oib-reachadh ach gaoirdein treun uile-chumhachdach JEHOBHAH: 's nan leige daoin' an taic' ri CRIOSD, agus cúmhnant a dheanamh ris mar an lán-dhleaſnas, ge b'é ni a leanadh, air a chuid bu lugha, a'dearcadh air-ſin amháin air ſon toradh iomchui, b' fheaird a ſhoirbhicheadh an gnothach leo. Cha 'n 'eil DIA toileach gu'n gabh daoine ri CRIOSD, 's gun dean iad cúmhnanta ris car tamuill, gus am faic iad am bi a leithid ſin do thoradh agus do dhaighneacha 'na cho'-chuid-eachd, a'cuir rompa gu 'n cuir iad cúl r'an cóir air, agus ris a chúmhnarta, mar bi a ſhamhuil ſud na ſo do thoradh r'a fhaicinn air chionn na h urrad ſo do dh' úine. 'Sé ſo ſlighibh DHE a chuir gu d'fheuchainn, agus tha é ro mhi-thait-neach leis. 'S eigin do dhaoine gabhail d'a ríreadh ri CRIOSD, agus cúmhnant' a dheanamh ris, a'cuir rompa na nithe ſin a choimhead mar an dleaſnas, agus mar dhoigh ullamh gu ruigheachd air toradh, ge b'é air bith ni a leanas 'nan lorg; air dhoibh fianuis a bhi aca ionnta fein, gu bheil iad gu dú-rachdach a'g oirpeacha bhi reir r'a thoil fhoill-ſichte ann ſgach aon ni; 's gun do naiſg iad cúmh-nanta ris air ſon an aobhair ſin, co maith 's gu bhi air an ſábhala leis.

3. Cha

3. Cha bu chóir do dhaoine bhi ro oba'nn gus an dúrachd leis an d' rinn iad cúmhnanta ri DIA a chuir ann teaganih, mar 'cil 'iad murrach air a dhearbha gu ſoilleir, no deadh bharantas aca chum ſin a dheanamh. Ma tha thu comaſach air ceilg ſam bith ann ſa chúmhnant' a rinn thu ris a dhearbha, tha mar fhiachaibh ort cúl a chuir ris agus a leaſachadh, agus cúmhnanta dúrachdach a dheanamh ri DIA gu neo-chealgach: ach mar raibh fios agad air do chealgoireachd 'n uair a rinn thu 'n cúmhnanta ris; ſeadh, ma tha thu comaſach air a'rádh, gun do leig thu chúis gu breith DHE ſan ám ſin, gun raibh thu 'ga dheanamh gu neo-chealgach, 's nach gnothach mealltach a bha d'rún a dheanamh; 's gun do ghríos thu air, a reir fhíreantachd, gu'n ceaſnuicheadh agus gun rannſuicheadh é'n raibh ni ſam bi neo'-iomchui ionnad, 's ma bha, eaſan ga fhoillſeacha dhuit, 's ga leaſacha. "Rannſuich mi O DHIA, agus faic "mo chridhe, fidir mi, agus faic mo ſmuainte: "agus feuch a bheil ſlighe aingidh air bith ionn-"am; agus treóruich mi ann ſan t ſlighe ſhior-"ruith," Salm cxxxix. 23, 24. agus gun d'thainig thu 'n diaigh ſin a dh'ionnſuidh an t ſolúis, chum 's gu'm biodh do ghniomharadh air an deanamh follaiſeach, Eoin iii. 20, 21. 's ma tha thu murrach air á rádh, gun raibh freagra DHE dhuitſe o fhocal, co fad 's a b' urrain duit an tuigſinn, 'n an comharan air ſíth, 's 'nan dearbhadh air do dhúrachd 's air do threibh-dhireas. Seadh os-barr, ma tha thu ſaor gu rádh, ge d'a bhitheadh tu a rithiſt gu cúmhnant a dheanamh ris aig uair a bháis, nach b'urrain duit a dheanamh air dhoigh ſam bith

cile,

eile, no le barrachd dúrachd na rinn thu cheana é: faodai mise ma'ta a' rádh riut, ann ainm an TIGHEARNA DIA, nach cóir dhuit an cúmhnant a rinn thu ris a chuir ann teagamh, no idir an dúrachd leis an d'rinn thu é, ach " dánachd " a bhi agad ann láthair DHE, o nach 'eil do " chridhe ga d' dhíte," 1 Eoin iii. 21. agus tha mar fhiachbaibh ort a chreidsinn, gu bheil " DIA " a'buntainn gu co'-thromach ris an duin'ionraic, " agus do'n duine ghlan tha é 'ga nochda fein " glan," Salm xviii. 25, 26. Ma tha duin' a'cuir roimhe bhi gu neo-chealgach, cha 'n fhuiling DIA dha bhi air a mhealladh; seadh, cha leig an TIGHEARNA do dhuine sam bith bhi air a mhealla, m'ar bi an duine air thí araon DIA agus daoin' a mhealladh.

4. Uime sin cuir do chion tairbhe as leith do mhi-fhaicill agus do mhi-chreidimh, agus cuir easbhui do dhearbh-chinnte as leith do chridhe aingidh mi-chreideach, air a chuideacha le Satan chum cuir ann aghai saor ghrás glóirmhor DHE; agus na cuir na nithe sin as leith cion dúrachd ann an gabhail ri CRIOSD. Agus oirpich o so amach buanacha dlú do'n fhreumh, agus bheir thu 'mach tuille toraidh; agus tre shamhuil sin do thoradh tha thu ga d' leige fein sgaoilte ri fianuis Spiorad DHE, a bheir fianuis le d' spiorad fein, gun do ghabh thu gu treibh-dhireach dúrachdach ri DIA, 's gu bheil a chuid eile do d' oibribh air an oibreachadh ann an DIA, agus taitneach leis; agus mar so tha fianuis an Spioraid agus an uisge a' co'-aontacha leis an fhuil, air a'bheil thu ri cud-throm t anama agus do choguis a leigeadh, agus amháin far a'bheil thu ri mallucdan an lagha a

dhlighear dhuit air ſon t uile pheacadh a chuir fa
chois. Tha 'n triuir ſin a'co'-fhreagradh ann
aon, ſin r'a rádh. Gur é ſo ſlighe na beatha agus
na ſíth, 'sgu bheil cóir agad air, agus mar ſo thig
thu gu mór-fhois 's a chum lán-chinnte mu d' ſtaid,
Eoin xv. 4, 5. " Fanuibh ionnamſa, agus miſe
" ionnaibhſe: Mar nach urrain a'gheug toradh
" a thoirt uaipe mar fan i ſan fhíneamhuin: cha
" mhó is urrain ſibhſe, mur fan ſibh ionnamſa:
" 'S miſe an fhíneamhuin, ſibhſe na geuga: an ti
" dh'fhanas ionnamſa, agus miſe ann-ſan, bheir
" eaſan mór-thoradh uaithe; oir as m'eug'ais-ſe
" cha 'n 'eil é 'n comas duibh aon ni a dheanamh."
Eoin xiv. 21, 23. " An ti aig a'bheil m' áitheanta-
" ſa, 's a tha 'g an coimhead, 's eaſan aig a'bheil
" grádh dhomh-ſa: agus an ti aig a'bheil grádh
" dhomh-ſa, grádhaichear eaſan le m' Athair-ſe,
" agus grádhaichi miſe é, agus foillſichi miſe mi
" fein da. Ma ghrádhaicheas neach miſe, coimh-
" eadaidh ſé m'fhocal: agus grádhaichi m'Athair
" eaſan, agus thig ſinn d'a ionnſuidh, agus ni ſinn
" cómhnui' maille ris." Rom. viii. 16. " Tha'n
" Spiorad fein a' deanamh ſianuis maraon le 'r
" ſpioraid-ne, gur ſinn clann DHE." 1 Eoin v. 8.
" Tha triuir a tha deanamh ſianuis air an talamh,
" an Spiorad, an t uiſge, agus an fhuil: agus tha'n
" triuir ſin a co'-fhreagradh ann aon."

O chúmhnanta bheannuicht an nuadh cho'-
cheangail, agus Eadar-mheadhonair uile-bheann-
nuicht a cho'-cheangail ſin, marcaicheadh eaſan
gu h árd buadhach, agus ceannſuicheadh é cinnich
agus * cánmhuinnean, agus cruinnicheadh é áilleag-
ain r'a chéile, a chuideachd urramach ſin do'n
cheud-ghin, a chuideachd mhaileach ſin do righ-

* languages

ribh agus do ſhagartaibh, leis am meas ro mhór gun d' ionnail iad an truſcan ann am fuil an UAIN a tha gun ſmal gun lochd, agus aig am bi an ſonas a' ſior mheudacha le bhi 'ga leantuinn-ſan ge b'é taobh a theid é, 's a bhi ann an cuideachda neo-mheadhonach an DIA ſhiorruith, neach a bheir aon ſealla d'a ghnúis orra gun dí-chuimhnich iad ann an ſeadh, gun raibh iad riamh air an talamh. Och ! nam b' urrain mi a chuir am fiachaibh air daoine nach 'eil na nithe ſin 'n an *ſeadh* agus 'n an *ni h eadh*, 's gun deanadh iad cabhag chum dol d'a ionnſuidhs', a tha le dian-chabhaig a'tighinn a thoirt breith air an t ſaoghal, agus chum daoin' a ghairm gu cunntas, gu h áraidh mu thimchioll an fheum a rinn iad do'n t ſoiſgeul ſo. " Seadh, " thigſe, A THIGHEARNA IOSA."

## C R I O C H.



John Clark in Margnloin of Ardeo is rightowner of this Book

## MEARACHDAN A CHLO'-BHUALAIDH.

| Taobh-dhuilleag. | Line. |
|---|---|
| 7. | 9. leugh mu. |
| 10. | 32. l. dúrachdach. |
| 11. | 3. l. thearc. |

Cha 'n 'eil na mearachdan ſo a leanas ach amháin ann an ro bheagan do na leabhruichean.

| T. | L. |
|---|---|
| 44. | 34. leugh CRIOSD. |
| 120. | 22. l. ſin. |
| 122. | 5. l. bhaoiſge. |
| — | 15. l. Spioraid. |
| 219. | 4. l. chridhe. |
| 220. | 25. l Eadar-mheadhonair. |

